# THE LIFE AND CONVERSION

# OF DUGALD BUCHANAN,

WHO DIED AT RANNACH IN 1768,

(WRITTEN BY HIMSELF.)

TO WHICH IS ANNEXED HIS

# SPIRITUAL HYMNS.

---

"The righteous shall be in everlasting remembrance."—Ps. cxii 6.
"He, being dead yet speaketh."—Heb. xi. 4.

---

EDINBURGH:
MACLACHLAN, STEWART, & CO.
MDCCCXLIV.

BEATHA AGUS IOMPACHADH

# DHÙGHAILL BOCHANNAIN

A DH'EUG ANN AN RANACH SA' BHLIADHNA 1768.

(AIR A SGRÌOBHADH LEIS FÉIN.)

MAILLE R'A

## LAOIDHEAN SPIORADAIL.

"Air chùimhne gu bràth bithidh am fìrean."—Salm cxii. 6.
"Air dha bhi marbh, tha e fathast a' labhairt."—Eabh. xi. 4.

DUNÉIDEANN:
MAC-LACHUINN STIUBHARD, AGUS AN CUIDEACHD.
MDCCCXLIV.

# AN CLAR-INNSEADH.

Taobh-dhuilleag

Taobh-dhuilleag

CAIB. V.



CAIB. VI.



---

## LAOIDHEAN.*



* Faic àireamh nan clăr an deireadh an leabhair.

BEATHA AGUS IOMPACHADH

# DHÙGHAILL BOCHANNAIN, &c.

---

## CAIB. I.

*Anns am beil cunntas air mo chaithe-beatha o mo leanabachd gus an robh mi dà bhliadhna dheug 'a dh'aois.*

Bha mi cho sona 's gun do ghineadh mi bho phàrantan diadhaidh sa' bhliadhna 1716, a rinn na h-uile dhìcheall a chum mo thogail suas ann an eagal an Tighearna, agus mo dhleasanas a theagasg dhomh gu tràthail; gu h-àraidh mo mhàthair chaomh a dh'ionnsaich dhomh ùrnaigh a' dheanamh cho luath 'sa b'urrainn mi labhairt, a' gnàthachadh na h-uile meadhon a' chum mo leas siorruidh le h-achanaichean dùrachdach agus tric aig cathair nan gràs air son m'iompachaidh. Ghnàthaich i mar an ceudna gach uile chùram is urrainnear a'

smaointeachadh a chum mo chumail á cuid-eachd cloinne eile a bha air an leigeil fuasgailt' air feadh an t-saoghail le'm pàrantan, air eagal gum bithinn air mo thruailleadh le'n dubhail-cean. Gidheadh cha robh na h-uile mheadhon dhiù so comasach air stad a chuir air an nàdur thruaillidh a bha an taobh a staigh dhiom. Dh'fhairich mi le féin-fhiosrachadh fìrinn nan Sgriobturan so: "Tha amaideachd ceangailt' ann an cridhe leinibh," agus "Tha na h-aingidh a' claonadh o'n bhroinn; tha iad a' dol air seacharan o'm breith, a' labhairt bhreug," Gna. xxii. 15. Salm. lviii. 3.

Mar is fearr mo chuimhne, air dhomh a bhi eadar cùig a's sè bliadhna dh'aois, chaidh mi mach aon Dòmhnach gun fhios do mo mhàth-air, agus chuir mi seachad greis de thìm ri cluich amaideach; agus ge do phill mi dach-aigh mu'n deach m'ionndran, gidheadh bha m'inntinn làn de dh' uabhas agus de dhìteadh cogais air son bristeadh na Sàbaid. Agus air an òidhche sin féin an deigh dhomh dol a laidhe agus cadal bha mi fo mhor uabhas leis a bhruadar so a leanas:—Bhruadair mi gun do thaisbean an Tighearn Iosa e féin domh ann am mor chorraich, agus gun tubhairt e gu'm biodh e diolte dhiom air son bristeadh a Shàbaid. Air dhomh dùsgadh ghabh mi aithreachas air son an uilc a chuir mi an gnìomh; agus chuir mi romham nach dean-ainn a leithid gu bràth tuillidh. Uime sin,

thòisich mi ri ùrnaigh ni bu trice na bu ghnàth leam a dheanamh roimhe sin: oir roimh an àm so, cha d'rinn mi ùrnaigh mar a co-éignicheadh mo mhàthair mi gu sin a dheanamh. Ach a nis' thòisich mi air ùrnaigh gun neach air bith a chuir iompaidh orm.

Mu thimchioll bliadhna an déigh so, air an t-sè-amh latha de mhìos meadhonach a' gheambraidh sa' bhliadhna 1722 thoilich an Tighearna mo mhàthair a thoirt air falbh ás an t-saoghal so. Bho àm a bàis cha robh mòr chùram air a ghabhail dhiom araon a thaobh smachdaichidh no fòghluim; agus "Cuiridh an leanabh a dh'fhàgar dha féin nàir' air a mhàthair." (Gnath xxix. 15.) Bha'n gàradh sgithich a bha mu'm thimchioll a nis' air a thoirt air falbh; agus thòisich mi air dearmad a dheanamh air mo dhleasanas; agus coltach ri Ioas, rinn mi gu math rè uile làithean Iehoiada, ach an uair a dh'eug Iehoiada, fhuair mi a mach gun robh mi an dearbh ni a bha mi. Thòisich an stoc truaillidh air bristeadh troimhe, agus cha robh neach ann a chum a gheugan a bhearradh. Agus fhuair mi cead an nì sin a dheanamh a bha ceart ann am shealladh féin.

An sin thòisich an Tighearn' air m' fhiosrachadh le seallaidhean uabhasach; aislingean anns an òidhche, a chuir eagal ro mhor orm: Bhruadair mi gu tric gun tainig latha 'Bhreathanais, agus gun robh Iosa air teachd anns na neòil a chum breth a thoirt air an t-saoghal,

agus gun robh gach uile shluagh air cruinneachadh fa chomhair a chathrach, agus gun do thearb se iad 'n-an dà bhuidheann, a h-aon air a làimh dheis, agus an t-aon eile air a làimh chlì; agus chunnaic mi mi féin maille ri buidheann eile air mo dhìteadh a chum losgadh siorruidh. Rinn an nì sin a rithist mo thionndadh a chum mo dhleasanais, agus bhuanaich mi ann cho fad 'sa dh'fhan fiamhachd saoghail eile air m'inntinn, ach coltach ri Pharaoh, cha bu luaithe chaidh na smaointean sin an lughad na chaidh mise lughad ann a m' dhleasanas. Ach bhuin an Tighearna rium mar a rinn e ri Pharaoh, oir an uair a thòisich mis' air fàs dearmadach agus neo-thoirteil, rinn esan do ghnà m'fhiosrachadh le seallaidhean eile de na bruadaran uabhasach so a thug orm gu tric pilleadh a rithist a dh'ionnsaidh m' ùrnaigh.

Mu'n àm anns na bhruadair mi na h-aislingean so chreid mi gur h-e bh' annta Spiorad Dhé a' strì rium chum thoirt orm mo shligheachan peacach a thréigsinn. Mhair na h-aislingean so rè dha bhliadhna, agus bha mi ga'm faicinn cho tric is fadheireadh, nach robh mi a' toirt umhail daibh. Fadheòigh, co-dhiu sguir iad, agus cha robh mi ni b'fhaide air mo bhuaireadh leo. Bha mi mu'n àm so m'a naoi bliadhna dh'aois. " Oir aon uair labhraidh Dia, agus an dara uair cha'n amhairc e thairis air; ann an aisling, ann an sealladh na h-òidhche, 'nuair a thuiteas cadal trom air

daoine, 'nuair a bhios iad 'n-an suain air an leabaidh; an sin, fosglaidh e cluasan dhaoine, agus seulaichidh e an teagasg, chum gu tarruinn e duine o dheanadas, agus gum falaich e uabhar o dhuine." Iob. xxxiii. 14—17.

'Nuair a sguir mi dh' fhaicinn nam bruadaran so cha robh suaimhneas agam ann am inntinn: oir aon latha air dhomh a bhi leughadh a' Bhìobaill bha mi gu sònraichte air mo bhualadh leis an Sgriobtur so a leanas:—" Cha bhi mo Spiorad a' strì ris an duine do ghnà." (Gen. vi. 3.) Bha mi, mar thugadh cheana fainear, a' smaointeach gum b'iad na h-aislingean a bha mi a' faicinn Spiorad an Tighearna a' strì rium; agus a nis' a chionn gun do sguir iad, bha mi saoilsinn gun tug Dia thairis mi agus nach biodh e a' strì rium ni b'fhaide, gun robh e a strì rium rè ùine, ach gun robh mise do ghà a' cur na aghaidh gus fadheòigh gun mhùch mi a Spiorad.

Bha m'eagal gu mòr air a mheudachadh air dhomh cuid a' chluinntinn ag ràdh aon uair is gun leigeadh Dia dheth a bhi strì ri neach nach pilleadh e ris gu bràth tuillidh, agus nach faigheadh a leithid sin do neach mathanas gu siorruidh. Chuir na smaointean sin fo mhor thrioblaid mi, agus ghulainn an uair a bhithinn leam féin, a' saoilsinn gun do chuir Dia cùl rium. Thug na smaointinn a bha mi nis' ag altrum mu' thimchioll-san mar Bhreitheamh feargach orm mo dhleasanas a chuir air chùl

gu tŭr, oir bha mi smaointeachadh nach deanadh e dhomh ach fior bheag tairbhe; oir fathast bha leithid de dh'eagal corraich Dhé orm as leth mo pheacannan is nach cuirinn peacadh an gnìomh 'nuair smaointichinn air sin. Mar so chaith mi m' ùine o aois naoi bliadhna gus an robh mi dà bhliadhna dheug 'a dh'aois, ann an seòrsa de dh'ea-dòchas amaideach agus gu tric a' smaointeach air na facail so, " Cha bhi mo Spiorad a' strì ris an duine do ghnà."

Tha cuimhne shonraichte agam air iomadh ni a rinn mi rè an dà bhliadhna so mu dheireadh, agus tha na nithe sin ga mo leanmhuinn gus an latha an diugh. Agus tha mi mothachadh gum beil na nithe sin a thréigsinn an dràsta coltach ri làimh dheis a ghearradh air falbh.

Gabhaidh mi nise dhà n'a trì de bheachdan air an àm so de thùs mo bheatha:—

*Anns a' cheud àite.* 'Nuair a bheachdsmuainticheas mi air an earrainn sin do thùs mo bheatha, agus a bheir mi fainear tograidhean nàdurrach mo rùintean. Cia mar a ruith iad a mach an deigh nan nithean sin a tha gu sònraichte air an toirmeasg an lagh Dhé, tha mo chreideamh ni's treis' air a dhaighneachadh ann am fìrinn an teagaisg sin a ta nochdadh dhomh gum beil mi dìreach mar thuirt am Phaireasach mu'n duine dhall do'n d'aisig Criosd a fhradharc, " Rugadh thusa uile ann am peacadh." Fòs, cha'n e 'mhàin gun robh mi air mo bhreith

am peacadh, ach mar thubairt an Salmadair, "ann an euceart dhealbhadh mi, agus ann am peacadh ghabh mo mhàthair mi 'na broinn." "Tha amaideachd" arsa Solamh "ceangailte ann an cridhe leinibh," agus ged' a ni "slat an smachdachaidh" am feadh sa tha i os a cheann "a cuir fada uaithe," gidheadh cha'n urr' i gu bràth a' cuir uaithe cho fad is nach pill i rithist, gus an dean naomhachd gràs Chriosd oibreachadh air. Sgrìobh an t-Abstol Eòin mar an ceudna chum cloinne bige do'n robh am peacannan air am mathadh dhaibh, agus mar an robh peacadh ann an cloinn bhig, ciod am feum a bha ac' air aithreachas ?

Ach a bharr air na dearbhaidhean soilleir Sgriobtuir a ta còmhdach' fìrinn peacadh gine, tha fein-fhiosrachadh ga chur ás gach teagamh dhomh féin, gun tàinig mi dh'ionnsaidh an t-saoghail so le sìol gach gnè pheacaidh air a chur ann am chridhe, ni air am beil am barr tarbhach a thionail Sàtan bho mo leanbachd na dhearbhadh soilleir. Oir cha tric a bhuaineas daoine anns an àite anns nach cuir iad sìol de sheòrs' eigin, agus g'e b'e air bith siol a chuirear bidh an toradh do réir a nàduir. Oir tha'n t-Abstol ag ràdh "Ge b'e air bith ni a chuireas duine 's e an ni ceudna a ni e bhuain." Agus an so tha mi dearbhta, an àit' onair a chuir air Dia le mo cheud thoradh gun d'fhuair Sàtan ceud thoradh m'uile shaoithreach.

Tha mi ag aideachadh gun d'rinn mi iomadh

ni an am mo leanbachd a bha do réir coltais math, ach cha d'rinn mi aon de na nithe so bho shaor raghainn. Cha d'rinn! Cha d'rinn mi aon dleasanas ach le bhi air a sparradh orm le mo phàrantan, no bho eagal tàireil a thaobh ifrinn; agus cha'n eil ni air bith a théid a dheanamh bho leithid sin do rùin taitneach leis an Tighearna. Oir ma tha eòlas ceart aig duine air Dia bithidh e air a bhrosnachadh chum séirbheis a dheanamh dha bho rùintean air leth uapa so; se gràdh Dhé as aon rùn àraidh a bheir air sin a dheanamh, agus osbàrr tha 'mhìlseachd agus an sòlas a tha air a mhealtainn na shéirbheis, na cheann-fàth ni's leòir, chum a thoirt air duine sam bith a bhlais orra, séirbhis a dheanamh do Dhia.

Ach cia cho tŭr fhalamh sa bha mise de dh-aon de na rùintean so, tha m' fhéin fhiosrachadh a nis' a' togail fianuis. Oir cha deach' mi aon cheum riabh ann an slighe Dhé gun a bhi air m'fharrach gu sin a dheanamh. Agus cho luath sa bha an co-fharrach so air m'fhàgail, rinn mi suidhe sios gus an robh mi a rithist air mo ghluasad le gàirdean an Tighearna. Ciod air bith meadhon a ghnàthaich e, cha dean e mùghadh air bith a chionn gun robh iad na làmhansa a bheir air gach uile nì an nì sin a thoirt gu crìch air an dòigh a shònraich e féin.

*Anns an dara h-àite.* An uair a dh-athsmaointicheas mi air rùn mo chridhe anns an àm òg so de'm bheatha, tha mi a' mothachadh

gun robh mì lan uabhair, sainnt, fuatha agus dioghaltais, &c., gach aon ni dhiu so ga'n nochdadh féin gu pailt air an aobhar bu lugha Na feòraicheamaid co ás a bha iad so a' sruthadh no co a theagaisg dhomh iad? Chithinn nach do dheothail mi iad bho mhuinntir eile; Osbarr bha na h-uile chùram air a ghabhail a chum mo chumail bho chomunn cuideachda thruaillidh. Gidheadh, aig àm òg so mo bheatha mu'n robh cothrom agam faighinn ann an cuideachd a' dh'fhaodadh mo bheusan a thruailleadh, fhuair mi na togradhean truaillidh so ann am nàdur. A rithist nam feòraichinn cia ás a shruth na bristidhean gràineil aingeachd so, a thaisbean iad féin gu sònraichte eadar an t-ochdamh agus an t-aon bliadhna deug de 'm aois, gniomharran nach faca mi duine sam bith a' deanamh an samhail aig an àm sin, ni mo a chuala mi aon duine a' labhairt mu thimchioll an leithid, chithinn gun dh'fhàs iad annam féin, agus gun shruth iad uam féin a mhain. Feòraicheam uime sin, cia ás a shruth na sruthánan dubha so? Gu deimhin is ann bho thobar pùisean eigin, mar tha an Tighearn ag ràdh leis an fhaidh:—"Amhail mar chuireas tobar a mach 'uisgeachan mar sin tha ise cuir a mach a drochbheirt." Ier. vi. 7.

*Anns an treas àite.* 'Nuair a ghabhas mi ath-shealladh air an àm so de'm bheatha tha mi air mo threòrachadh gu fhaicinn am mòr fheum a th' agam air ath-ghineamhuinn le gràs, cha'n

ann a mhàin a thaobh gniomhan on leth a muigh, ach mar an ceudna a thaobh rùintean on leth a staigh, ann an ath-nuadhachadh an nàduir agus a thoirt air ais iomhaigh Dhé anns an anam, agus a' thoirt air compairteachadh, de'n nàdur dhiadhaidh " Oir an ni sin a ta air a bhreth on fheòil is feòil e," agus cha'n urrainn feòil agus fuil rioghachd Dhé a shealbhachadh. " Oir as feur gach feòil agus tha glòir an duine mar na luibhean a sheargas." (1 Ped. i. 24. Rom. viii. 7.) 'Se am feum a ni mì de'n àm òg so de'm bheatha, feum tuiridh.

*Anns a' cheud àite.* Faodaidh mi toiseachadh air tuireadh maille ri Ierimias, agus a ràdh " Cionnas a' thàinig smal air an òr ! a chaochail an t-òr ro-fhìnealta !" Cia mar tha iomhaigh Dhé a' dealradh air anam an duine air a mhilleadh, cionnas a tha am fonn òrdail a bha na uile cheudfathan air tiunndadh gu mi-riaghailt ! Cia mar tha priomh nàdur an duine air tuiteam sios ann an seadh nis ìsle na nàdur nam brùidean ! " Is aithne do'n damh a shealbhadair agus do'n asal prasach a mhaighistir, ach cha'n eil mo shluaghsa toirt fainear" " eadhon is aithne do'n ghobhlan ghaoith' agus do'n chorra an àm féin."

Co as urrainn beachdachadh, air an duine na cheud ghlòir agus na shonas 'nuair a bha e cleachdadh gu ceart a reusain, 'nuair a bha a bhreitheanas agus a thuigse soilleir ann an

eolas Dhé, ann an eolas air féin, agus air uile oibribh eile na cruitheachd, 'nuair a bha gràdh iomlan aige do Dhia agus a' mealltuinn co-chomunn ris 'nuair a bha uile cheud-fathan a' comh-dhluthachadh ri Dia mar a phriomh shòlas, 'nuair a bha e gu h-iomlan fìor-ghlan agus ionraic ann a nàdur, gun uidhir a's aon smuain dhiamhain na inntinn a b'urrainn a chumail air ais bho Dhia—Co, deirim as urr-ainn smaointeach air an nì a bha an duine, agus an nì a ta e nis' gun bhròn reubadh cridhe, an uair a chaidh a' chur na rogha fion-ain gu h-iomlan de deagh shìol a' nis air "caochladh gu geug chrionaich na fhionain coimhich?"

O cia cho mi-choltach 'sa tha an duine ris an ni a bha e 'nuair a thainig e bho làmhan a Chruthadair! O an caochladh dubhach agus bàsmhor, esan aig an robh aon uair iomhaigh Dhé a' dealradh air anam, le eolas, ceartas, agus naomhachd, le uachdaranachd os ceann nan uile chreutairean, gur h-e th'aige nise an àite sin dearbh nàdur agus iomhaigh an diabhoil ann an ain-eolas, dorchadas, nàimhdeas, uamh-ar, rag-mhuinealachd, gàmhlas, na fhear-aicheadh-Dhé, iodhal-aorach, féin-spéis, agus iomadaidh eile de shamhail sin de rùintean fuathmhor a thaobh lionmhorachd nach urr-ainnear an àireamh, agus a dh'fhàg e buailt-each do chorraich agus do mhallachd an Dé naomha leis am fuathach am peacadh! Tha e

gun dòchas gun chòmhnadh ann féin agus air gach seòl neo-thoillteannach air còmhnadh Dhé. Agus chum a thruaighe an-tromachadh tha e a thaobh a' leagaidh ain-deonach gabhail ri còmhnadh an uair a tha e air a thàirgse dha. Tha innleachd a dhealbh air son slàinte a leithid sud do chreutair gu fad os-ceann measarachd an fhuigheil mhi-riaghailteich ghliocais a ta fathast maireann anns an duine, eadhon, ged robh iad ceangailte ri ard-ghliocas nan aingeal: mar sin bhiodh slàinte air sgur gu bràth mar faigheadh gràdh agus gliocas Dé innleachd a mach.

A rithist, an uair a dh'ath-bheachdaicheas mi air a' chuid a chaidh seachad de'm bheatha tha mòr aobhar agam a chaoidh an deigh a leithid a dh'fhòghlum sa' fhuair mi, agus an eiseamplair a bha air a' chur romham, gun cuirinn an neo-shuim iad agus fàs ann am ua-bheist aingidh mar a rinn mi; cha lugha tha dh'aobhar agam a bhi gearan cho liugha dearbhadh agus obraichean Spioraid Dhé a mhùch mi ann an toiseach m' aimsir, ach be so mo dhol a mach o'm òige, cha robh mi umhal do ghuth an Tighearna, oir bha mo mhuineal mar fhéith iarainn agus mo mhalaichean mar umha. Agus bha mi ann am chiontach bho bhroinn mo mhàthar.

## CAIB. II.

*Anns am beil cunntas air mo ghnàthachadh bho 'nuair a' bha mi dà bhliadhna dheug a' dh'aois gus an robh mi ceithir bliadhna fichead.*

'Nuair a bha mi m'a thuaram dà bhliadhna dheug a dh'aois, bha mi air mo ghairm a dh'ionnsaidh teaghlach a chum leughadh ionnsachadh do'n chloinn oir leughainn féin am Bìoball gu math aig an àm sin. Bha'n teaghlach so sònraichte air son gach seòrsa aingidheachd a' chur an gniomh gach aon diù a' toirt barr air a chéile ann anm mallachadh sa'm mionnan 's an dubhailcean eile, ach bean an taighe na h-aonar, a tha mi lan chreidsinn air an robh eagal an Tighearna. Bha ise mar bha Lot ann an Sòdom; oir bha na h-uile ni a bha coltach ri diadhachd mar chùis-mhagaidh agus mar ni gun diù anns an teaghlach.

'S gann a bha mi mìos anns an teaghlach so gus an d'ionnsaich mi cainnt Ashood a labhairt, agus ann an ùine ghearr thug mi barr air na bha staigh gu léir air dòigh is nach b'urrainn mi facal a' labhairt gun mhionnan a's bòidean; agus air do'm chogais a bhi air a thàladh gu suain, pheacaich mi gun bhacadh, ach air uairean an uair a chuimhnaichinn air a bhàs, an sin thuiteadh m'inntinn sìos agus bhithinn dubhach, a' co-dhùnadh gun robh mi caillte

agus gu'n robh sgur de pheacadh a nise gun tairbh sam bith. A chum faothachadh a thoirt do'm inntinn bho'n an-dòchas so chuirinn, an droch latha fada bhuam agus ghabhainn dhomh fein comh-fhurtachd bho fhaidead sa' bha e air falbh uam.

Thàrladh co-dhiù, air aon òidhche Shàbaid' air do bhean an taighe bhi g'ar comhairleachadh agus a' labhairt mu'n bhreithanas r'a thighinn. Air dhomh na nithe so a chluinntinn, coltach ri Felics chrith mi agus dh'ath-bheothaich na h-eagalan a bha orm roimhe sin, gu sònraichte 'nuair a thòisich i air innse mu uabhas latha bhreitheanais agus ma thighinn Chriosd, se sin gum brùchdadh e 'thiotadh a mach as an treas nèamh air a chuartachadh le cumhachd a's mòr ghlòir, agus gu'm be barail cuid de dhaoine diadhaidh gur ann air òidhche Shàbaid' a thachradh sin an àm a gheamhraidh; agus ùine mu'n tigeadh e gu'm biodh tàirneanaich labhar, agus dealanaich agus garbh-rasan meallain ann.

Dh-éisd mi ris an so uile le mòr aire agus thòisich mo chogais air mo bhioradh gu searbh air son na rinn mi mhallachadh 'sa mhionnan sa' bhristeadh Sàbaid maille ri peacannan eile. Dh'oidheirpich mi co-dhiù sòlas a' thoirt dhomh féin le smaointeach gu'n robh an t-àm anns an tachradh na nithe so fad' air fàlbh.

Ach air an òidhche sin féin an deigh dhuinn

dol a laidhe thàinig an stòirm thàirneanach, dhealanach, agus chlachan-meallain bu mhò chuala no chunnaic mi riabh, bha na h-uinneagan fosgailte, agus thaom na clachan- meallain a' steach do'n t-seòmar, agus bha na balachan a' deallradh le plathaidhean soilleir nan dealanach. Chrith mi le h-eagal gu'm b'e so toiseach bròin, oir thainig gach ni gu crìch a réir a chunntais a thug bean an taighe dhuinn air latha bhreitheanais air tùs na h-òidhche, agus rinn cho aineamh sa' chunnaic mi stòirm de'n t-seòrs ud sa' gheamhradh a' thoirt orm a dhaigneachadh ann am bharail gu'm be an latha deireannach a bh'ann da-rìreadh. Dh'fhàs mo bhalla-chrith cho mòr 's gun tug mo chompanaich leapa mo luasgan fainear, agus dh'fharraid iad ciod a bha cuir orm, agus thuirt mise gu'n robh latha bhreitheanais air teachd, agus dh'fheòraich mi aig an àm cheudna dhusan ciod a dheanamaid? Rinn iadsan magadh orm air son mo chlaghaireachd agus thuirt iad nach tainig, Ach cha do chreid mis iad, oir bha dùil agam gach mionaid gun tigeadh Criosd agus gu'n glaodhadh e ris na mairbh iad a dh'éiridh.

O cia cho sona sa shaoil mi a bhithinn na'm b'urrainn mi laidhe fo thota 'n taighe chum is gu'm bithinn air m'fhalach o ghnùis a bhreitheimh! O an t-uabhas a ghlac mi, agus shaoil mi gun robh aithreachas tuilleadh a's anamoch! Thainig earrann de shearmoin Mr. Gray gu'm

chùimhne anns am beil e toirt cunntais air piantaibh an t-sluaigh dhamnaichte, agus am fuathas anns am bi iad aig àm tighinn Chriosd. O! smuaintich mi n'an tòisicheadh mo bheatha rithist as ùr gur mi a leughadh, a dheanadh ùrnaigh, agus a chumadh an t-Sàbaid! ach mo thruaighe! bha e nise tuilleadh a's anamoch. Tacan an deigh sin thòisich an stoirm air dol ni bu chiùine agus bha mise anabarrach toilichte chionn dàil fhaotainn a chum aithreachais n'am be agus gu'n robh mathanas air mo shon, agus chuir mi romham le'm uile chridhe nach peacaichinn tuilleadh, ach chaidh crìoch aithghearr air an rùn sin, oir ann an ùin' bu lugha na ochd latha bha mi an dearbh ni a bha mi roimhe; " 'Nuair a mharbh e iad an sin dh'iarr iad e, agus phill iad, agus bha iad gu moch ag iarraidh Dhé." Salm. lxxviii. 34.

Dh' fhan mi anns an teaghlach so cùig mìosan, agus thainig mi air m'aghaidh gach latha ann an gnàthachadh peacaidh. Is cùimhne leam a bhi aon latha feadh a bha mi tàmh anns an teaghlach so còladh ri feadhainn eile ann an eithir air loch mòr uisge bha tacan o'n bhaile, agus a thaobh stòirm a dh'eirich bha sinn ann an cunnard bàthaidh, ach rinn an Tighearn a nochdas caoimhneas do'n mhi-thaingeil ar toirt tearuinnte gu tìr, an deigh dhuinn féin agus do mhuinntir eile bhi'n dùil gum bitheadh sinn caillte. " 'Nochdar tròcair do'n aingidh, *gidheadh* cha'n fhòghlum e fireantachd; ann an tìr an

ionracais buinidh e gu fealltach agus cha toir e fainear mòralachd an Tighearna." Isa. xxvi. 10.

Tacan an deigh sin chaidh mi dhachaigh do thaigh m'athar agus dh'fhan mi maille ris rè ùine. B'éigin dhomh a nise mo mhionnan agus mo mhallachadh a chuir air chùl, gu h-araid am feadh a bhithinn ann am fianais m'athar, ach cha bu luaithe gheibhinn as a shealladh na bhithinn cho olc sa bha mi riabh.

Mu'n àm so thachair mi ri sgioradh a bha gle fhreasdalach, agus ni mi an so ainmeachadh. Air dhomh a dhol maille ri clann eile ga'm fhaithrigeadh ann an abhainn a bha tacan bho thaigh m'athar chaidh mi ro fhada mach san doimhne, agus air dhomh a bhi dol fodha glaodh mi air son cobhair, ni nach b'urrainn a chlann eile thoirt dhomh agus theich iad gu léir air falbh leis an eagal a ghabh iad ach aon phàiste beag nighinn a dh' fhan aig bruaich na h-aibhne a' glaodhaich air son cobhair, ach cha b'urrainn di-féin comhnadh sam bith a dheanamh leam. Agus mar a taisbeanadh an Tighearn aig am beil na cuaintean agus na gnothan fo smachd a chum mo theasraiginn rachainn gu cuinteach a dhìth san t-sruth, ach thug an Tighearna le fhreasdal iongantach air a bhuinne m'iomain fagus gu tìr, agus rinn am pàiste nighinn a bha ré na h-ùine na seasamh air bruach na h-aibhne mo tharruinn gu tìr le rācan feòir.

Ann an ùine ghearr thainig mo thamail do'm

ionnsaidh agus bha mi comasach air dol dachaigh. Ach, fos. Cha do ghabh mi na freasdalan iongantach so a dh'ionnsaidh mo chridhe, ach bhunaich mi air m'aghaidh mar rinn mi roimhe, "threòraich mi thu ged nach b'aithne dhut mi."

'Nuair a bha mi dà bhliadhna dheug a dh' aois chaidh mi do Shrùidhleadh far an d'fhuirìch mi car ùine maille ri Mr. R. D. Mu'n àm sin thuit mi ann am fiabhras agus thòisich an t-aog air m' amharc anns an aodann agus thainig m'uile pheacannan gu'm chuimhne as ùr. Dhiobradh cainnt mi ann an cur an céill dòrainn m' anma aig an àm sin; bha mo thrioblaid chorparra mòr, ach bha i mar neo-ni ann an comais ri trìoblaid m'anma. Faodaidh duine cur suas le anmhuinneachd, ach co as urrainn spiorad leòinte a ghiulan? Cha d'amhairc mi air son tròcair o Dhia a chionn gun robh mi easumhail rè mo laithean. O bha dortadh a mach a pheacaidh a' laidhe trom air mo choguis! an sin ghuidh mi air an Tighearna mo chaomhna 'chum is gu'm biodh ùine agam gu aithreachas a ghabhail agus thoisich mi air dol fo bhòidean agus ga mo nasgadh féin chum séirbheis a dheanamh do'n Tighearna nam be is gu'n coigleadh e mi, agus thoilich an Tighearna mo shaoradh o'n tinneas so agus mo thoirt a rithist o dhorsan bàis.

Ach bu ghann a chaidh mi am feobhas o'n tinneas sin gus an d'fhàs mi sgìth de mo

bhòidean. " Ach rinn iad miodal ris le'm beul, agus rinn iad breug dha le'n teangaidh: oir cha robh an cridhe ceart maille ris, agus cha robh iad dìleas 'nan chomh-cheanghal."

Cha b'fhada an deigh so gus na thachair mi ri leabhar do'm b'ainm. " *Gràs am Pailteas do Cheann-feadhna nam Peacach.*" Fhreagair ainm an Leabhair so mi gu h-anabarrach math oir shaoil mi gu'm bu mhi-fèin gun teaghamh an duine sin. An àm dhomh a bhi leughadh an leabhair so chunna' mi gu'n robh an t-ùghdar a sgrìobh e na pheacach mòr, ach gidheadh gun d' fhuair e tròcair. An sin thuirt mise, theagamh gu'm bi an Tighearna tròcaireach dhomhsa mar an ceudna, on a tha tròcair air a tairgse do cheann-feadhna nam peacach.

Thug so mor mhisneach dhomh chum dol a dh'ionnsaidh an Tighearna ann an ùrnaigh, agus mo pheacannan fhaoisid da. An àm dhomh a bhi deanamh sin mhothaich mi a leithid de thaiseachadh cridhe is air uairean gu'm bithinn am thuil dheuraibh a' cur romham gu'n an Tighearna thréigsinn ré mo laithean. Shaoil mi gun d'rinn an sgriobtur so,—" Bidh mo ghràs foghainteach air do shon," drùghadh milis air m'inntinn. Cha do mhair an drùghadh so eadhon ach ùine ghearr, araon le'm fhiosrachadh féin agus na h-aiteam do'm b'eòl mi agus a thug dùil á m'iompachadh agus à foghantas gràs Dhé do'm thaobh.

Sguir iad de dhrùghadh air mo chridhe agus air mo ghniomharran, gidheadh tha mo dhòchas anns an Tì a rinn na àm féin foghantas a ghràis a nochdadh dhomh air mhodh iongantach (agus is ann á foghantas a ghràis a mhain a tha mi air son mo dhòigh a chur agus cha'n ann an aon ni a rinn mi féin no th' air oibreachadh annam le gràs.) Is e an gràs a ta ann an Iosa Criosd anns am beil mi air son m'earbsa chur.

Cho fad 's is cuimhne leam bhuanaich mi an dleasanas mar so rè thrì mìosan agus ghabh mi làn thoil-inntinn ann a bhi leughadh leabhraichean matha ' bha glé lionmhor far an robh mi chomhnaidh, agus bha ùine gu leòir agam a chum an leughadh. Ach thainig leabhraichean sgeulachdan agus leabhraichean cluiche gu mo làimh, agus ann am beagan ùine' thoisich mi air call mo thlachd de a bhi leughhadh leabhraichean matha, agus bha mi a' caitheamh m'uil' ùine ri leughadh leabhraichean spleaghach, àbhachdail ni a thug orm fàs dearmadach air ùrnaigh, agus dh'fhàs mi seachd uairean ni bu mhiosa na bha mi roimhe. Dh'ath-bheothaich mo sheanna ghnàs le mionnan agus peacannan diamhair eile agus ghabh mi mòr thlachd ann a bhi g' aithris sgeulachdan diamhain dhaibhsan bu chòmpanaich dhomh, ni a thug mi a dh'ionnsaidh a leithid de ghnàs breugach 's gu'm bu ròghnaiche leam na bhi dh'easbhuidh uirsgeul de'n t-seòrsa ud mi-féin

sgeulachd bhreugach a dhealbh, ni a rinn fadheòigh mo tharruinn a dh'ionnsaidh a leithid do staid thruaigh is gu'm bu ghann a b'urrainn mi facal firinn a' labhairt.

Dh' fhàs mi nise gu fuasgailte mi-naomha, agus bu cho uabhasach an cleachadh mhionnan a dh'ionnsaich is gu'm bithinn an àm falbh an rathaid mhòir a' mionachadh 'nan adhaidh-san a thoill m' fhuath, no a bha 'nan cuspairean gàmhlais agam a thaobh nach robh seòl eile agam air mo dhioghaltas a thaisbeanadh dhaibh. Dh' fhan mi anns an àite so dà bhliadhna, agus a dh'aindeoin mo bhrosnaichean gu'n chomhais, feumaidh mi aideachadh gun robh an Tighearna caoimhneil rium rè na h-ùine sin. Air tùs, le 'm aiseadh a chum slàinte agus neairt an deigh dhomh a bhi aig dorsan a bhàis. Agus a rithist, air son gniomh miorbhuileach a rinn freasdal Dé air mo shon, agus ni mi an so aithris. Aon latha air dhomh a bhi tighinn a nuas an t-sràid, bha saighdear air mhisg a' falbh romham agus bha gillean òg' eile a' cuir mi-thlachd air le bhi tilgeadh seana ghiobal de luideig shalaich 'na aodann, 'nuair a chunnaic mis e cha robh fios agam cia mar bha na balachanan gòrach eile ga ghnàthachadh roimhe sin, a's thog mi an clùd le beag suime chum a thilgeadh às an rathad, thug esan an aire da so agus shaoil e gum bu mhi a h-aon de'n chloinn a bha air tùs ga chaitheamh air. Air ball tharruinn è a *bheigeileid* agus thug e

ás am dheigh. A thaobh nach robh ionad dìdeinn eile dlù dhomh chaidh mi steach ann an *clousa* (mar theirir ris) agus dìreach mar bha mi dol a steach agus esan air tì a lann a shàthadh annam, dh'òrduich an Tighearna ann na fhreasdal glòrmhor gu'n thuit e an aghaidh a chinn, agus laidh e car ùine gun mhothachadh gus an d'fhuair mi teicheadh le'm bheatha.

Cha'n fhaod mi dearmad a dheanamh an so air an treas uair a nochd Dia a fhreasdal do'm thaobh feadh a bha mi chòmhnaidh anns an àit' ud. Air dhomh a bhi aon latha ro fhliuch, ann an ceud mìos a' gheamhraidh, a' tighinn á Dunéideann, thuit an òidhche 'nuair a bha mi aig an Eaglais-bhric. 'Nuair a thainig mi gu abhainn Charthuinn chaidh mi air ball a mach air a' bheul-àth gun smaointinn idir air an dòrtadh uisge thuit rè an latha, ach cha bu luaithe rainig mi meadhon an t-srutha na thoisich an t-each a bha fodham air call a sheasamh-chăs, agus a thaobh gun robh an òidhche dorcha cha robh fios agam co dhiu a rachainn air m' aghaidh no phillinn air m' ais, air dhomh smaointeachadh, co-dhiu phill mi, agus chaidh mi null air an drochait a bha tacan beag air falbh o'n àth agus fhuair mi dhathaigh tearuinnte. Be cheud naigheachd a fhuair mi an deigh sin gun deach duine bhàthadh an òidhche sin ag oidheirpeachadh dol a null air an dearbh àth air muin eich.

Tacan an deigh sin chaidh mi á Sruidhleadh

do Dhuneideann, far an d'fhan mi sè mìosan maille ri Mr. S——, anns an àite so chuir mi tuilleadh ri'm aingidheachd, oir thachair mi ri òganach truaillidh mar mi féin, agus chuir sinn peacadh ri peacadh, agus cia air bith gniomh a bhiodh sinn a' deanamh bu mhis a bhiodh air thoiseach. Gidheadh ann am meadhon mo chaithe - aimsir amaideach bha mo chogais gu tric air a dùsgadh, agus bha mòr eagal orm roimh chorraich Dhé: ach shaoil mi gu'm bu diamhain an ni aithreachas a ghabhail, " Ach thubhairt thusa cha'n eil leigheas air a' chùis a nis'; oir ghràdhaich mi coigrich, agus 'nan déigh théid mi." Ier. ii. 25.

Bha mi nis' ochd bliadhna deug a dh'aois agus dh'iarr m'athair orm ceaird de sheòrs' eigin a roghnachadh a' chum a dhol ga h-ionnsachadh, ach sin an ni nach robh mi riabh deonach a dheanamh, oir ghràdhaich mi mo chaithe-beatha diamhanach, fuasgailt féin cho mor is nach b'urrainn mi smuainteachach le tlachd air a chaochladh. Co dhiù, thug mo chàirdean orm ma dheireadh gu'n d'aontaich mi a dhol gu ceaird, le sparradh orm gu'm b'ann le ceaird ionnsachadh bu chinntiche bhithinn á aran, no á aon ghnothach air bith eile. Air an aobhar sin roghnaich mi mar cheaird saoir-sneachd nan taighean agus chaidh mi do Chipen far an deach mi fo aonta thrì bliadhna aig caraid dhomh féin a chum na ceairde sin ionn-sachadh.

An deigh dhomh a dhol do Chipen fhuair mi companaich nach b'ionan an nàdur riusan ris am b'abhaist dhomh comunn a chumail, agus a thaobh gu'n robh an eaglais fagus dhomh chaidh mi gach latha Sàbaid a dh'éisdeachd searmoin. Be'n t-urramach Mr. Potter bu mhinistear agus shearmonaich e caochladh shearmoinean bho Iob xxii. 21. "Gabh-sa nis' eolas air-san agus bi an sìth: mar sin thig math a' t'ionnsaidh." Agus bho iomadh smaoin chudthromach dhearbh e cho feumail sa' bha e bhi ann an sìth ri Dia, trid an Tighearn' Iosa Criosd. Ach dhùisg mìle teagamh ann am chridhe as-creideach-sa, agus be an teagamh bu mhò gu'n robh e tuilleadh a's anamoch, gu'n deach latha nan gràs seachad; agus nach tugadh Dia mathanas dhomh gu bràth, a chionn gun do chùl-sleamhnaich mi cho tric. Bha bròn orm air son sonas chàich de nach b'urrainn mi féin cuibhrionn a bhi agam, agus bha mi 'g amharc orm féin mar aon de na creutairean bu truaighe.

Thòisich mi an sin air smaointeachadh an d'fhuair peacach cho mòr rium féin tròcair riabh. Thug so mi gu smaointeachadh air peacannan Mhaneseh agus Phòil, a thug mi fainear a bha nam mòr pheacaich, ach gidheadh a fhuair tròcair. Bho smuainteachadh air a so thòisich mi aìr glacadh beagain misnich, oìr le leughadh leabhair a bha tighinn air nadur a pheacaidh (as nach faighear mathanas) an agh-

aidh an Spioraid Naoimhe agus an dòigh air an cuirear an gniomh e, cho-dhùin mi nach do pheacaich mi am peacadh sin, agus thòisich mi ri smaointeach annam féin gu'm faodadh gu'm biodh an Tighearna gràsmhor a thaobh gu'n robh mo pheacannan so-mhaitheach, "Co aige tha fios nach pill an Tighearna?" Mar sin, *a' saoilsinn nach b'urrainn mo staid a bhî ni bu mhiosa na bha i cheana, eadhon, ged rachainn a dhìth chuir mi romham fheuchainn ciod a dheanadh an Tighearna.*

Bho'n àm sin a mach thòisich mi air a bhî am dhuine nuadh, agus rinn mi ùrnaigh dà uair gach latha, agus sheachainn mi a' ghraineal-achd a b'uamharra anns bu ghnà leam roimhe sin a bhi ga'm luidreadh. Fhuair mi mar an ceudna cridhe brùite air son mo pheacannan, agus mòr mhilseachd anns na geallaidhean so a leanas:—"Is mise, mise féin esan a dhubhas t-euceartan as, air mo sgàth féin, agus do lochdan cha chum mi air chùimh-ne." (Isa. xliii. 25.) Ach ge be air bith sòlas no milseachd a fhuair mi anns a' gealladh so rè na h-uine sin, thug mo ghiùlan agus mo thograidhean an deigh sin dearbhadh soilleir dhomh nach do thuig mi fhìor bhrìgh, gu h-araid a' chuid so dheth, "air mo sgàth féin," se sin ri ràdh—m'ùrnaighean, mo dheòir, agus gniomh-an dleasanais eile. Bha mi a nise air m'ath-leasachadh gu mòr ann am beachd dhaoine eile,

cha bu lugha na sin a bha mi air m' athleasachadh ann am bheachd féin, agus chaith mi an ùin' a bha agam saor o mo cheird ri leughadh a Bhìobaill agus leabhraichean matha eile.

Bha gleann fagus do thaigh m'athar anns bu ghnà leam taghal a chum ùrnaigh a dheanamh, anns a ghleann so is tric a chaith mi gach feasgar Sàbaid ri leughadh, ri ùrnaigh, agus ri seinn shàlm.

Air do phobull Dhé an aire thoirt da cho math sa' bha mi a frithealadh nan òrduighean thòisich iad air mo ghràdhachadh, agus thòisich mi-féin air mo ghràdhachadh mar an ceudna, 'nuair a fhuair mi a leithid sud de thograidhean ann am chridhe, agus a leithid de ghniomharran matha air an deanamh leam oir chuir mi romham le'm uile neart gu'n cumainn na h-àintean, agus a thaobh mo ghiùlain on taobh a mach cha b'urrainn Phaireasach féin a ràdh, " a bhràthair leig dhomh an smùirean a bhuntainn á do shùil." Bha mo cheud shligheachan an nis' air an tréigsinn, ach cha robh m'ana-miannan idir air an cuir gu dìth, ach air an cumail bho ruith anns an t-sruth-chlais anns bu ghnà leo siubhal, uime sin b'éiginn gu'n robh iad a' ruith ann an sruth-chlaisean eile oir bha e eucomasach sruth a dhiabhadh am feadh a bhiodh a mhathair-uisge ruith. Gidheadh, tha e glé shoirbh *dàm* a chuir romh shruth a bheir air tionnda rathad eile, ach aig àm dìle a' sguabas

gach ni roimhe: 'Se tha mi 'ciallachadh le so buairidhean laidir a bhristeas uile bhòidean agus rùintean a chuireas duine roimhe chumail le neart féin. Air an aobhar sin, bha aon pheacadh sònraichte ann am aoradh a thug buaidh tharam gu tric, agus gach uair a thug e ionnsaidh orm bha m'uile neart ro lag a chum cuir 'na aghaidh. Rinn an ni so mo shuaimhneas a mhilleadh; dh'inntrinn mi 'n sin ann an cùmhnanta ri Dia an aghaidh a pheacaidh sin, ga mo chur féin fo ùmhladh damhnadh siorruidh na'm be is gu'm bristinn an cùmhnanta rinn mi ris, a' smaointeach nach bithinn cho amaideach is damnadh siorruidh fhulang air sgàth aon pheacaidh a bh' ann am nàdur, oir bha mi an uair sin an dùil gun robh gach peacadh eile agam air an claoidh. Ach a thaobh nach robh ciamh mo pheacaidh fathast air a ghearradh, 'nuair thainig buaireadh mar Philesteach laidir bhrist e gach còrd leis an robh mi air mo cheangal. B'amhail gu dearbh a bha cumhachd a pheacaidh annam is ged a nochdadh ifrinn i-féin le h-uile uabhasan fa'm chomhair gu'm bristinn tro 'n dìge so. Air dhomh a dhol thar crìochan mo chùmhnanta bha mo shìth gu tur air am milleadh. Thuit mi ann an an-dòchas mòr agus chunna mi gu'm faodadh an Tighearna 'na cheartas mo thilgeadh do dh'ifrinn a chionn gu'n do bhrist mi mo chùmhnanta ris, agus sin do réir na binne dìtidh a labhair mi ann am aghaidh féin,

Smaointich mi co dhiu an deigh sin na'n gabhainn aithreachas agus ùmhlachd n'a b'fhearr a' dheanamh o 'n àm sin a mach gu'm faodadh gu'n tugadh Dia mathanas dhomh uime sin thug mi bòidean as ùr an aghaidh mo leannain peacaidh.

B'e so an dòigh air a d'rinn mi mo chùmhnanta, thug mi bòid ann an lathair an Tighearna gu'n deanainn séirbheis da, agus gu'm fanainn bho bristeadh a chuid àintean, agus gu h-àraidh na h-àintean sin bu ghnà leam a bhristeadh roimhe, agus o'n a bhrist mi mo chùmhnanta gu tric thug mi nis oidheirp air mo ghealladh a chumail, a' deanamh faire air gach uile bhristeadh a mach gus an rachadh an ùine chuir mi romham mo chùmhnanta chumail seachad, a bha air uairean rè mìos, agus air uairean eile dha no thrì de mhìosan mar a chithinn iomchaidh aig an àm a bha mi dol fo bhòidean. Se an ceann-fàth mu'n do chuir mi ùine shonraichte roimh mo bhòidean so, shaoil mi na'n leiginn dhiom mo pheacannan rè ùine, gu'n tugadh ùine orm dealachadh ris a' chleachdadh pheacach do'n robh mi buailteach, agus le bhi gu tric a' cuir an aghaidh m' ana-miannan gu'm fàsadh iad fa-dheòigh lag, agus an sin gu'n tugainn buaidh orra gu buileach. Ach thachair e do ghnà gun robh m'ana-mianna ni bu treise aig a' cheann m'a dheireadh na bha iad air tùs agus ma shaoil mi gu'n do choimhid mi mo bhòid gu math (ni nach tric a rinn mi)

ghabhainn beagan de thoil-inntinn a pheacaidh, oir am feadh a bhiodh mo bhòid na seasamh ann am aghaidh bhidhinn fo dhaorsa cho mòr sa's urrainnear a smaointeachadh.

Mu'n àm sin chaidh mi dh'ionnsaidh co-thional a bha fagus domh far an robh Sàcramaid suipeir an tighearna gu bhi air a frithealadh, cha b'ann a chum agus gu'n compairtichinn de 'n t-suipeir, oir bha mi neo-iomchuidh air son a leithid sin de dh'òrdugh. Ann an so bha mo chogais gu mòr air a dùsgadh leis an teagasg a chuala mi a thaobh gu'n dhearbhadh orm leis an teagasg sin, a dhaindeoin gach ath-leasachadh a rinn mi gun robh mo staid fathast gu dochair. Air dhomh a bhi tighinn dhachaigh m'u òidhche thuit mi ann an trioblaid mhòir, agus a thaobh nach robh duine gabhail na slighe coladh rium dh'fhuirich mi ùine mhath de'n òidhche air an rathad, air uairean a' gul, agus air uairean ag ùrnaigh, agus air uairean eile ga mo thilgeadh féin air an talamh gu'n chùram agam ciod an dochann a dh'fhuiligeadh mo chollainn. Fa-dheòigh thainig mi dhachaigh sgìth le mo thuras agus trioblaid m'inntinn. Cha mhath a tha cùimhne agam co leis a bha m'inntinn air a ciùineachadh an deigh na stoirm so, ach tha cuimhne mhath agam air an so nach do mhair e fada 'nuair a fhuair mi suaimhneas bréig' eigin a dh' aon chuid le amharc air m'ais air ni-eigin math a rinn mi, no le amharc romham air nithibh

matha bha mi gu dheanamh anns an àm ri teachd. Co dhiù cha do mhair an suaimhneas so fada, or bha mo bhunaid air a gluasad air dhomh searmoin a' chluinntinn o na briathran so: "Feuch suidhichidh mise mar stéigh ann an Sion clach, clach dhearbhta, clach chinn-na h-oisinn sàr-bhunaid." Isa. xxviii. 16.

Nuair a chunnaic mi gun robh mo bhunaid docharach, agus nach do thog mi suas riabh air an stéigh cheart, Iosa Criosd, is cùimhne leam rè àireamh laithean an deigh sin gu'n robh mi anabharrach déigheil air fios a bhi agam cia mar thogainn air an stéigh cheirt: ach cia mar fhuair mi mo chogais riaraichte do thaobh na bunaide so no ciod an co-dhùnadh gus an tainig mi cha'n urrainn mi an dràsta chùimhneachadh; ach tha cùimhne agam nach do sheas mo thogail ro fhada an deigh sin an nuair a thuit i' agus bha'n tuiteam mor, oir tacan an deigh sin air dhomh féin agus do'm mhaigh-istear cuir a mach air a chéile dh'fhag mi e agus chaidh mi do Dhun-Breatuinn far an deach mi fo aonta shè mìosan aig fear eile.

Bha mi nise fichead bhliadhna a dh'aois 'nuair a thainig mi do Dhun-Breatuinn àite anns an robh sochairean an deagh chomuinn a bha agam ann an Cipen da'm dhìth, agus a thaobh nach robh freumh na cùise annam féin bha mi gu soirbh air mo thoirt a thaobh le mo chompanaich ùra chum misge, agus an uair a thréigeadh mo reusan mi thoisichinn air mionn-

an ni air son an gabhainn mòr aithreachas an uair a thiginn da'm ionnsaidh féin, agus thòisichinn air mo shean ghnàs as ùr, se sin, a dol fo bhòidean, ni nach bu luaithe cheanglainn no bhristinn iad. Fa-dheòigh thuit mo thogail a bha air a' deanamh suas de chré gun oibreachadh a chum na talmhuinn, cha'n ann a dh'aon tuiteam, ach a lion cuid a's cuid, bho cheum gu ceum, gus fa-dheòigh gu'n d'fhuair mi mi-féin air sìothladh ann an làghach a pheacaidh, agus rinn mi co-chumunn rìs a' chuid eile de mo chompanaich na'n gniomhan ifrinneach.

Air dhomh a bhi aon latha a' gabhail an àile feadh nan cluan thainig an sgriobtur so le caismeachd uabhasach a dh'ionnsaidh mo chogais, "Agus an deigh do'n spiorad neoghlan dol a mach a duine imichidh e troimh-ionadan tiorma 'g iarraidh fois, agus cha'n fhaigh se e. An sin their e; Pillidh mì do'm thigh as an tainig mi agus air teachd dha, gheibh e falamh sguabta agus deagh-mhaiseach e. Imichidh e an sin agus bheir e leis seachd spioraid eile a's miosa no e-féin agus théid iad a steach agus gabhaidh iad còmhnaidh an sin : agus bithidh staid dheireannach an duine sin ni's miosa na a thòiseach. Is ann eadhon mar sin a thachras do'n ghinealach aingidh so." Mat. xii. 43—45. O, mar chaidh so mar sgian a dh'ionnsaidh mo chridhe! Chuir e ann am pianbhron mi a bhi smaointeach gu'n thréig Dia mi, agus gu'n dh' fhàs mi ann am ionad chomh-

naidh dheamhain. "Mallaichte," arsa mise, "gu'n robh an latha anns an deach mi air seacharan o Dhia! O mallaichte gu'n robh an latha anns na choinnich mi na còmpanaich thruaillidh so! O an staid thruagh, a bhi air mo thoirt thairis do dh'inntinn thruaillidh, O an caochladh truagh." Bha mi ann a leithid de staid a's gu'n spìonainn m'fhalt agus gu'n reubainn m' fheòil. Tha e eacomasach dhomh aithris an t-uabhas do-labhairt leis an robh m'anam air a lionadh, bha mi 'g amharc orm féin mar dhuine air a thréigsinn gu tŭr le Dia, agus gun dòchas sam bith eile ach ag amharc a mach air son na corraich eagalaich' sin a shluigeas suas uile nàimhdean Dé.

An deigh sin bha mi greis de'm àimsir fo leann-dubh air chor is nach tugadh nì air bith sòlas domh ach fa-dheòigh thòisich, mi air smaointeach ciod a b'fhearr dhomh a' dheanamh; chunnaic mi gu'n do chaill mi nèamh, agus nach robh nèamh eil am a gheibhinn, mar a deanainn nèamh dhomh féin air an talamh, uime sin thòisich mi air togail suas mo spioraid agus air gabhail mo shàth do thoilinntinnean peacach feadh sa dh'fhaodainn am mealtainn. An sin bha uile bhanntaibh gràis air am bristeadh agus chaidh mis air m'aghaidh anns gach seòrsa peacaidh le cìocras. Dh'fhàs mi mar asal fhiadhain anns an fhàsach agus ghnathaich mi gach meadhon chum mo chogais fhulasgadh gu suain, ni nach b'urrainn mi a

dheanamh. B'e cuideachd chridheil, shuilbhear, ioc-shlaint a b'fhearr a b'urrainn mi fhaotainn a chum furtachd air mo dhòrainn ni a thug orm ruith a dh'ionnsaidh cuideachd gach uair a gheibhinn cothrom air sin a dheanamh, agus do thaobh nach b'urrainn mi a bhi do ghnà am measg cuideachd, a chum m'inntinn a chumail suas an uair a bhithinn leam féin, no 'nam aonar, dh'ionnsaichidh mi air mo mheaghair gach duan agus òran a b'urrainn mi fhaotainn, ni nach robh ach na dhroch leigheas air cogais leòinte agus thruaillidh, agus a dh'aindeoin gach ni d'an d'rinn mi cha d'fhuair mi suaimhneas.

An sin shaoil mi na'n dearbhainn orm féin nach robh Dia idir ann gu'm faighinn fois, ann am inntinn, ach cha b'urrainn mi m' inntinn a shaoradh bho na bhaireil gu'n robh Dia ann, be m'fhior dhùrachd nach bitheadh, ach cha b'urrainn mi an t-uabhas a bha orm roimh' chorraich a chuir air di-chuimhne agus ann am meadhon mo shubhachais, 'nuair a bheirinn oidheirp air gach uile smuain m'u Dhia agus m'u shiorruidheachd a chrathadh dhe m'inntinn thigeadh làn-dhearbhadh laidir gu m'aigneadh gun robh Dia ann agus staid thruagh shiorruidh air a h-ullachach do gach peacach neo-aithreach. " Thubhairt an t-amadan 'na chridhe cha'n eil Dia ann." Salm. xiv. 1.

Dh'fheuch mi nise na h-uile innleachd ann am chomas chum a dhearbhadh orm féin nach

robh Dia ann 'chum agus gum faodainn cadal gu tearuinnte ann am pheacannan, ged nach b'urrainn mi leis gach meadhon a bha ann am chomas sin a dheanamh, oir be 'n ni bu mho a b'urrainn mi a dheanamh a ghuidhe gu dùrachdach ann am chridhe nach robh Dia ann a dheanadh dioghaltas orm. Agus am buaireadh a bha mi roimhe 'g iarraidh cho dùrachdach thainig e nise gun chuireadh sam bith, agus bha mi cho neo-chomasach a dearbhadh air minntinn féin nach robh Dia ann sa bha mi roimhe air air a chreidsinn gu'n robh.

Air dhomh a bhi aon latha ann an coille a bha dlù do làimh, agus mo smuainteann gu trom air luasgan a' cnuasachd mu thimchioll bith Dhé; thòisich mi air amharc air na luibhean a bha fàs mu'n cuairt domh, agus thug mi fainear connbhall iongantach 'nan cumadh agus 'nan dealbh. Air dhomh cuid diù a bhuainn agus an sgrùdadh gu mion chunnaic mi cho liugha meur a, fàs bho chuiseig gach aoin diù, agus gach aon mheur uighe shònraichte bho chéile, ann an òrdugh cho eagarra is nach b'urrainn mi eadar-dhealachadh a chuir eadar taobh seach taobh dhiù. A rithist thug mi fainear gach caochladh eun agus ainmhidh agus mar bha teachdan-tir air a sholar do gach aon diu agus iad gu léir air an cruthachadh a chum an crìch airidh féin. An sin dh'fheòraich mi dhiom-féin cia mar a thachair so? ach cha

b'urrainn mi innse, mar a b'ann le cumhachd agus gliocas a Chruithear. Agus mar so 'nuair a bheachdaich mi air obair a chruthachaidh agus an fhreasdail, bha m'inntinn ann an rudaigin de mhodh air a sochrachadh anns a bheachd gun robh Dia ann, agus a' freasdal da uile chreutairean.

Latha eile air dhomh a bhi falbh air feadh nan raon, fhuair mi claigeann eich 'na laidhe air an talamh air fàs geal le sion an adhair air chor is gu'n robh gach amladh a bha ga chumail ri chéile gu soilleir ri fhaicinn. Air dhomh a thogail suas ann am làimh rannsaich mi gu mionaideach na h-uilt' mhiorbhuileach leis an robh aon mhìr dheth air a thàthadh ris a mhir eile, maille ris na lubaibh cama agus ris na cuir shniomhain a bha ann m'u thimchioll nan cluas agus nan cùimhnein, sheall mi air gach taobh dheth a dh'fheuchainn am measg cho liugha amladh agus earrann air an tàthadh ri chéile am faicinn eadar-dhealachadh no neo-iomlanachd annta, agus an deigh dhomh greis de dh'ùine a chaitheamh ann am feuchainn earrann dheth ri earraium eile, cha b'urrainn mi an t-eadar-dhealachadh bu lugha fhaicinn eatorra ach eagair ionghantach agus co-chòrdadh anns gach ball. Chunnaic mi a nise nach b'urrainn aon ni ach gliocas neo-chrìochnach a leithid so de mhir-ceaird a dheilbh, agus nach b'urrainn na bha de dhaoine air an t-saoghal a leithid eile a dheanamh, agus mar a b'urrainn

iad an claigeann a dheanamh, cha b'urrainn iad idir cnàimh a thàthadh ri cnàimh, agus an còmhdach le féithean, feòil agus craiceann, agus ni a's lugha na na h-uile, anail a chuir ann agus a thoirt air gluasad agus imeachd mar a rinn e roimhe? An sin cho-dhùin mi gu cinnteach gun robh Dia ann, a bha neo-chrìochnach ann an gliocas agus an cumhachd Tì is e Cruithear nan uile ni, agus a tha riaghladh thar gach ni mar a's àill leis.

An deigh sin thug mi fainear an duine mar tha 'n t-urram aige thar gach creutair eile, gu sònraichte mar thugadh dha anam reusanta ni leis am beil e comasach eolas a chuir air Dia agus air obair. Uatha so, agus o smaointean eile coltach riu fhuair mì làn-dearbhadh gun robh Dià ann, gidheadh, cha robh m' inntinn riaraichte m'a thimchioll cia mar bu chòir dhomh aoradh a dheanamh dha. Oir b'ann mu'n àm so a thuit mi ann am buaireadh do thaobh ar Tighearna Iosa Criosd a bhi na aon de phearsaibh na Diadhachd (se sin co-ionnan ri Dia féin) agus mu ùghdarras an Sgriobtuir leis an robh mi air mo bhualadh le buaireadh an Dia-àicheamh, air chor is gu'n robh gach seòladh a bha agam bho'n Taisbeanadh air fhàgail gun tairbh, agus am buaireadh so (tha mi a' ciallachadh am buaireadh a thaobh Diadhachd ar Tighearna Iosa Criosd) coltach ri càch lean e mi gus an d'fhuair mi foillseachadh Dhé ann an Criosd, ni a thug buaidh

air na buairidhean sin agus air na buairidhean eile.

Mu'n àm sin, co dhiù ràinig mi leithid de dh' airde aingidheachd 's gu'n do pheachaich mi gu folaiseach agus gun athadh. Rinn mi glòir ann am aingidheachd agus cha robh mi riaraichte le mo pheacannan féin ach rinn mi uaill ann a bhi cuir pheacannan chàich as mo leith. Cha sheallainn idir ann am Bhìoball, oir bha e na uabhas leam. B'iad na leabhraichean a bha mi leughadh mar bu tric " Leabhar cruinneolais a Ghòrdonaich"* agus " Eachdraidh rìghrean na h-Albann," agus ge be air bith ni da'n deanainn, cha'n fhuiliginn mo chronachadh, oir dheanadh an smachdachadh bu lugha mo chogais a chur fo h-armachd am aghaidh le agartasan ùra a bha cur m'anma ann an àmhghar mòr. Bha mi air aon latha air mo chronachadh air son a bhi ri mionnan le duine glé aingidh agus do réir mo bharail 'na dhuine gun ghràs, gidheadh, air leam gun dh' fhàg uabhas mo chogais cho lag mi is gu'm bu ghann a b'urrainn mi seasamh air mo chasan.

Chaidh mi nise cho fad air m' aghaidh as gu'n tug mi oidheirp air na Sgriobturan fhiaradh a chum mo dhroch ghniomhan féin fhireanachadh. O ! airdead na h-aingidheachd gus an robh mi nis' air tighinn. " Amhail mar na litrichibh uile, a' labhairt anta mu na nithibh

* Gordon's Geographical Grammar.

so : anns am beil cuid de nithibh do-thuigsinn a tha an dream a ta neo-fhoghluimte agus neo-sheasmhach, a' fiaradh amhuil mar na Sgriobturan eile, chum an sgrios féin." "Is an-aobhinn dhaibhsan a tha tarruinn ainguidheachd le còrdaibh diomhanais, agus peacaidh mar le taodaibh feuna, a their math ri olc, agus olc ri math ; a ta cur dòrchadais an àite solais, agus solus an àite dorchadais, a ta cuir an t-seirbh an àite mhilis agus a mhilis an aite an t-seirbhe "Da'n dia am brù ; aig am beil an glòir 'nan nàire aig am beil an aire air nithibh talmhaidh." 2 Ped. iii. 16. Isa. v. 18, 20. Phil. iii. 19.

Mu'n àm so thachair mi ri fear a bha air a mheas na dhuine fòghluimte agus dh'fheòraich mi dheth ciod a bha e saoilsinn m'u staid shiorruidh, agus ma phiantaibh an t-sluaigh dhamnaichte ann an ifrinn ? Thuirt e rium nach robh a leithid sin de ni ann, *damnadh siorriudh*, agus thug e an ionnsaidh air a sin a dhearbhadh le iomadh argamaid laidir gu h-araid, le beachdachadh air mathas Dhé. "Oir cia mar chòrdadh e ri mathas Dhé," (ars esan, "a bhi pianadh chreutairean truagha feadh linntinn na bith-bhuantachd, gu sònraichte na cinnich nach cuala riabh iomradh air a thròcair," agus le argamaidean eile mar sin. Air dhomh an teagasg nuadh so a chluinn-tinn air a chòmhdach, le cho liugha argamaid, bha mi gle aoibhneach agus smaointich mi ann-

am féin gun robh fathast dòchas ri tighinn a ifrinn a chionn nach robh i siorruidh ach gu marsinn a mhàin rè seal. O ! an teagasg milis de neach mar mise nach robh a'g amharc air son ni sam bith ach dioghaltas siorruidh gu'm faodainn a nise beagan misnich a ghabhail.

'Nuair a dhealaich mi ris an duine so, thòisich mi air sparradh air muinntir eile a bhi de na cheart bheachd so, agus sin leis na dearbh argamaidean a ghnàthaich e-féin riumsa, ach cha chreideadh neach sam bith mo theagasg agus gu dearbh cha b'iongantach e oir cha do làn chreid mi-féin e. Cha b'urrainn mi a làn-chòmhdach air m' inntinn ach a mhain gu'm b' fhearr leam gu'n robh e fior, ach bha m' uile iarrtasan air am brudhadh leis an smuain so :—Gu'n robh Dia ann agus gu'm bu Dia fior an Dia sin agus gu'n tubhairt e 'na fhacal gu'm biodh peanas nan aingidh anns an t-saoghal eile siorruidh, agus gu'm be duine mar mi-féin a thubhairt nach bitheadh e ach car seal. An sin chùimhnaich mi air na briathran so. " Biodh Dia fior agus gach duine na bhreugaire," agus thubhairt mi ma bha Dia fior gu'm b'eigin dhomhsa a bhi ann an ifrinn feadh linntean na siorruidheachd. Air dhomh gun ach beagan comfhurtachd fhaotainn o'n teagasg nuadh so thòisich mi air smuainteachadh cia mar chuirinn suas le teine claoidhteach, agus a chòmhnaichinn ann an lasraichean siorruidh, agus cia mar chumadh

an druim anbhann so suas corraich Dhé a loisgeas a chum na h-ifrinn a's iochdraich? Air uair smuaintich mi gu'n tugadh Dia neart dhomh a chum na leagadh e orm a ghiùlan, agus a rithist, gu'n deanainn cho math ri muinntir eile mi-féin a chruadhachadh ann am bròn. Cha robh iad so co-dhiù ach 'nan smuainteannan cianail agus uime sin thug mi ionnsaidh air am fuadach o'm inntinn.

Bha aon ni eil a fhuair mi annam féin, ge do tha e rudaigin iongantach cia mar a b'urrainn e a bhith, agus is e sin nach b'urrainn mi riabh làn shaorsa fhaotainn ann an cuideachd dhaoin' aingidh, oir ged a bha mi sònraicht' air son uilc mi-féin, cha b'urrainn mi an t-olc a ghràdhachadh ann am muintir eile, agus as tric a thug mi achmhasan daibh air son iad bhi ri mionnan agus ag òl agus ri peacannan eile. Agus an uair a thigeadh ni air bith am aghaidh bhithinn air son gabhail anns an arm, ach air dhomh smuainteachadh air caitheamh-beatha an t-shaighdear mar bha e a buanachadh anns gach seòrsa droch-bheirt cha'n fhuilgeadh mo chridhe dhomh smaointeach air a bhi fad mo làithean ann a leithid de chomunn, agus smaointich mi n'an cumainn mi-féin bho leithid gu'n tiunndaidhinn uair no uair eigin. Bu smuain dhiamhair so ann am inntinn, ach bha i air a brudhadh le'm as-creideamh air chor is nach d'fhuair i buaidh sam bith air mo chonnaltradh, oir cha d'rainig i cho fad sa ràdh

"tha dòchas ann an Israeil do thaobh an ni so." Co-dhiù smaointich mi na'n gabhainn anns an t-shaighdearachd gu'm biodh gach cothrom air aithreachas caillte gu siorruidh, agus leis an dòchas fhann so ri tròcair bha mi air mo chumail o dhol do'n arm.

Bha aon ni eile bha gle thuilseach dhomhsa, agus be sin, caitheamh-beatha fuasgailte cuid a b'aithne dhomh de luchd-aidmheil na diadhachd, agus cho mi iomchaidh sa bha cuid de mhinistearan a' gluasad. Oir bha e mar cleachdadh agam gach uair a bhithinn ann an cuideachd mhinistearan no luchd-aidmheil eile geur aire thoirt da'n conaltradh agus da'n giùlan a dh'fheuchainn an robh iad a' gluasad do réir an aidmheil. Agus an uair a fhuair mi an conaltradh diamhain agus mu ghnothaichean saoghalta nach bu chumhaidh dhaibh, an sin cho-dhùin mi gu'm b' fhior chealgairean iad, oir neo nach robh a leithid de ni ann is fior dhiadhachd, ni air an tug iad làn-dearbhadh oir bha mise cinnteach nach robh na daoine so iad-féin a' creidsinn firinn an ni sin a bha iad a sparradh air càch, oir n'am bitheadh gu'n tugadh e orra féin gluasad ann an atharracha dòigh seach mar bha mise mothachadh iad a' deanamh. Shaoil mi mar an ceudna nam bithinn féin ann an àite ruigsinn de thròcair gur mi ghluaiseadh ann an slighe gach naomhachd. Ach be an co-dhunadh a tharrainn mi bho na beachdan so gu'n robh an sluagh anns

gach seòl ann an staid cho olc rium féin. Rinn mise séirbheis do'n diabhol gu follaiseach agus chrùn mi e mar mo Thriath, agus nochd mi a bhi on leth a muigh mar bha mi on leth a staigh, ach dh'aidich iadsan a bhi deanamh séirbheis do Dhia agus aig a' cheart àm bha iad a' deanamh seirbheis do'n diabhol. Bha'n ni sin glè thuilseach dhomhsa.

Thug mi na nithe so fainear bho na briathran so a leanas. Anns a' cheud àite, thug mi fainear am mor fheum a tha aig pobull Dhé air rùn-suichte an t-Salmadair a chnuasach, "Thubhairt mi bheir mi'n aire do'm shlighibh nach peacaich mi le'm theangaidh: gleidhidh mi srian air mo bheul, an uair a bhios an *duine* aingidh a'm fhianais." (Salm. xxxix. 1.) Is feumail gu'm bi againn gliocas na nathrach agus neo-lotuidheachd a chalmain a chum agus gun faod sinn gluasad air chor is nach bi olc air a labhairt mu thihchioll ar math, oir tha iomadh furachar air son ar tuislidh a chum agus gum bi ni egin aca ri ràdh mar tharchuis air diadhachd.

A rithist, tha mi a' faicinn gu'm beil feum mòr air an aire thoirt da so:—"Gluaisibh ann an gliocas thaobh na dream sin a ta an leth a muigh, biodh bhur còmhradh a ghnà ann an gràs air a dheanamh blasta le salann." (Col. iv. 5, 6.) Agus a' faicinn gu'm bu chòir do mhinistearan agus de mhuinntir eile so a choimhid, na thrath gur e an easeamplair as tric

a ghabhair, agus siubhal mar bu chuibhidh do phobull Dé. Oir ma chailleas iadsan is e salan na talbhainn an sailteachd co leis a shailtear iad? Agus ma tha'n solus a ta annta dorcha cia cho mòr as eigin da'n dorchadas sin a bhith? Agus mar tha Solamh ag ràdh, " Bheir cuileagan marbha air ola-ùngaidh an léigh bòladh breun a chur uaidhe: is *amhail* a ni beagan amaideachd air-san a tha cliùteach air son gliocais agus urraim." (Ecles. x. 1.) Thug mi ni's faide fainear gu'n toir so air a chreideach lag tuilseachadh, agus cridhe a' pheacaich a chruadhachadh ann a sligh a pheacaidh, agus gu'm beil olc air a labhairt mu shlighe mhath ar Dé air an aobhar sin. " Thug thu air nàimhdaibh an Tighearna mòr thàir dheanamh air." (2 Sam. xii. 14.) Ni a fhuair mi mach le féin-fhiosrachadh muladach.

Bha mi aon latha Sàbaid'ag éisdeachd searmoine ann an eaglais ar sgìreachd, àite anns nach robh mi a' dol ach gle ainmig mar a biodh gnothach eigin eile agam ann. Thug am ministear fainear gu'n robh fear a chùl-sleamhnaich mar iaran air a gharadh aon uair ann an teaghlach a' ghobha. Bha na briathran sin a' cofhreagradh cho math ri mo staidsa is gu'n chodhùin mi, a thaobh gu'n robh mi cho tric air mo gharadh agus gu'n d'fhuaraich mi a rithist gu'n robh mi air fàs cruaidh mar stàilinn nach tig an latha a ghabhadh taiseachadh. O! fhuair mi mach firinn na cùise sin le féin-fhiosrachadh le

mi iomadh ionnsaidh a thoirt air séirbheis a dheanamh do'n Tighearna agus tarruinn air ais uaithe cho tric. Bheir mi an ni so fainear do thaobh mo chùl-sleamhnaichidh, se sin, an deigh dhomh tarruinn air m'ais a' cheud uair bha mi mòran ni bu mhiosa na bha mi mu'n do thiondaidh mi, agus an dara h-uair a tharrainn mi air m'ais bha mi dà uair am leanabh 'na h-ifrinn ni bu mhò na bha mi riabh ; agus an uair ma dheireadh a thainig an spiorad neo-ghlan air ais thug e leis seachd spioradan eile bu mhiosa na e féin. Agus an sin bha mo thuiteam deireannach gu'n teagamh sam bith seachd-uairean ni bu daoimhne ann an cuan-choire pheacaidh na bha mo cheud thuiteam.

Cha d'rinn na smuaintean so ni's mò dh'fheum dhomh ach a leigeil ris domh a réir gach coltais nach bithinn gu bràth air mo thaiseachadh. Agus a chum beagan socair a thoirt do'm inntinn thòisich mi air mo shean chleachdadh air seinn òran agus air dol do chuideachdan cridheil. Ach ann am fior mheadhon mo shubhachais dheanadh mo chogais mo bheul a dhunadh leis na smaointean so. Tha lasraich-ean siorruidh a feathamh ort, agus cia mar as urrainn thu a bhi subhach ? Cha do chuir mi riabh romham co-dhiu trioblaid m'ìnntinn a leigeadh ris do neach sam bith, oir cha b'urrainn duine còmhnadh a dheanamh leam, agus cha mho chòbhradh Dià orm. Chunnaic mi ann an ùine ghearr gu'n rachainn a dh'ionnsaidh m'àite ;

agus gu'm bithinn an ath-ghoirid a dh'easbhaidh nan tròcairean coitcheann a bha mi mealtain o Dhia a ta toirt air a' ghréin éiridh air an t-sluagh mhath agus olc. Bha mi do ghna gle phàiteach agus ag òl anabharr uisge agus an uair a gheibhinn deoch theirinn: — "O a chreutair thruaigh! cha'n fhada gus am bi thu maille ri Dibhis ann an tein ifrinn far nach faigh thu uidhir as aon bhoine chum do theanga loisgeach fhuarachadh." Bha mòr eagal agam roimh 'n bhàs agus coltach ri Cain thubhairt mi, neach sam bith a gheibh mi cuiridh e ás domh. Ged nach mothaichinn ach goirteas beag ann am cheann bha mi ga mheas mar an teachdaire a bha gu crìoch a chuir air mo fhlaitheas. Rinn cuideigin de na mhalachd a ghuidh Maois ann an aghaidh Chloinn Israeil mo leantainn, "Cuiridh fuaim duilleig air chrith iad air theicheadh," "Teichidh an t-aingidh gu'n neach sam bith an tòir air." (Lebh. xxvi. 36. Gnà. xxviii. 1.) Ach be toil an Thighearna rè nan ceitheir bliadhna muladach so, nach robh mi aon latha gu tinn agus tha mi a' creidsinn na'm bitheadh gun cuireadh uabhas m'inntinn thar chéill mi. Fòs, bha mi creidsinn gu'm b' fhurasd do Dhia m eagal a bhacadh le mo thrioblaid a lughdachadh.

## CAIB. III.

*Anns am beil fàs dearbhaidh ann am anam ni's faid air fhoillseachadh rè an dà bhliadhna so a leannas.*

A chum caitheamh-aimsir dhomh féin chaidh mi aon latha mach a shealg. Air dhomh a bhi am stad a feathamh nan eun thainig smuaintean làidir a dh'ionnsaidh m'inntinn, nach robh am bàs glè fhada bhuam. Agus ged a bha mi an uair sin ann an deagh shlàinte, sheas mi mar neach fo ioghnadh agus fo mhòr amhluadh air dhomh smuainteach air siorruidheachd. An sin rinn mi caoidh air son mo staid, agus thubhairt mi, "Cia cho luath sa theich mo nèamh air falbh! O cia cho deònach 'sa bhithinn am chù no am ainbhith sam bith eile seach a bhi am dhuine! oir n'am bu bhrùid mi chuireadh am bàs a dh'aon bhuile crìoch air mo thruaighe. Ach a nise cha robh mo bhròn gun chrìch ach a' tòiseachadh. Thòisich mi sin air smaointeach ciod an dòigh, do réir coltais, anns am faighinn bàs; shaoil mi gu'm b'ann mar rinn *Francis Spira*, oir ged chaidh agam gu so air mo thrioblaid inntinn a cheiltinn, shaoil mi fathast, gu'm fàsadh mo dhorainn cho mòr is gu'm biodh e ea-comasach

dhomh a chleth. Fòs, shaoil mi na fanadh mo chiall nadurrach agam, ge be air bith mar bhitheadh a chùis gu'n ceilinn e. Bha 'n smaoin so co-dhiù air a leantuinn le smaoin eile, ciod na'n deanadh am freasdal mar a dh'fhaodadh e a dheanamh le ceartas mo chiall a bhuntainn air falbh, mar a chunnaic mi muinntir eile a bàsachadh gun tamail gun tùr. Agus mar sin gu'm bàsaichinn a' beucail agus ri toibheum.

Be'n t-aobhar mu'n robh mi air son mo thrioblaid a chleth so; anns a' cheud àite, nan rachadh agam air a' sin a dheanamh gu latha' bhreitheanais, gu'm biodh agam cuideachd gun àireamh de dh' eucoraich air an damnadh gu seasamh maille rium, agus mar sin nach bithinn am aonar. Be an ath aobhar call mo dheagh chliù, oir ged nach robh deagh ainm agam ri chall do thaobh diadhachd, gidheadh ann am beachd an t-saoghail bha mo chliù math, agus na'm bàsaichinn ann am breisleich an-dòchais, bhithinn mar ghnà-fhacal ann am beul gach neach a chluinneadh mu'm thimchioll, ach na'n rachadh agam air a chùis a chleth cha bhiodh nì bu mò ri ràdh mu mo dhéighinn na bha ri ràdh mu dhéighinn muinntir eile na dùthcha a bha fo chliù dhaoine onarach a dh'eug mar uain gu'n lochd, ach do réir mo bharaileach-sa chaidh do dh'ifrinn cho cinnteach riubhsan a dh'eug ann am breisleich an-dòchais.

Cha b' fhada an deigh so gus an deach mi a dh'ionnsaidh co-thional a bh' ann am chomhearsneachd, far an robh Suipeir an Tighearna gu bhi air a friothaladh, agus air dhomh an t-searmoin chomonachaidh éisdeachd le ro aire bha mi a' leaghadh le deòir air son mo pheacannan, agus an uair a bha am bòrd air a chuartachadh bha mi ullamh gu glaodhaich a mach le dòrainn mo chridhe, 'nuair a' chuala mi mi-féin, mar gu'm b'ann air m' ainm agus air mo shloinneadh air mo bhacadh mar chù bho bhuntainn ri aran na cloinne, gidheadh an uair a thainig mi mach as an eaglais agus a choinnich mi mo sheana chòmpanaich bha'n tuil dheur air tiormachadh suas agus bha mise mar bha mi roimhe.

Mar so mhùidh an Tighearna m' fhiosrachadh le buile iongantach dhe a chorraich air son m' eu-ceartan uabhasach, eadhon m' amaideachd a sgrìobhadh le litrichean soilear air clàr m' eudainn chum agus gu'm faodadh esan a ruitheadh a leughadh. Chunnaic mi a bhuile so a mùidheadh orm ùine roimhe an àm sin, agus mar an ceudna ceartas Dé le e dh'fhulang dha tuiteam orm; oir bha fios agam ge be air bith cho trom agus cho doilgheasach sa dh'fhaodadh e bhith gu'n do thoill mi uile e. Thug mothachadh air ciont agus eagal nach éiste m'ùrnaigh orm mo bheul a dhùnadh air chor is nach b'urrainn mi a ghuidhe air an Tighearna a leasachadh. Fòs

shaoil mi na'n deanadh an Tighearna mo shaoradh bho'n ni sin a b'eagal leam nach tigeadh an latha dheanainn mar a rinn mi roimhe, agus thoilich an Tighearna mo shaoradh o'n truaighe so a b'uabhas leam, nì nach luaithe rinn e na thionndaidh mise ri mo sheana chleachdaidhean. O! fad-fhulangas Dhé do mo thaobhsa ceanna-feadhna nam peacach.

Tacan an deigh so bha mi air ceanngnothaich ann an Dunéideann, agus thachair dhomh a bhi ann an cuideachd anns an robh iad a bruidhinn m'u chreideamh; agus air do neach araid dhiù an aire thoirt dhomhsa ann an trusgan Gàëlach dh'fheòraich e dhiom ciod bu chreideamh dhomh; Fhreagair mise gu'n robh mi 'fathast coltach ri clàr de phàipeir glan, gu'm faodadh e ni air bith a b' àill leis a sgrìobhadh orm: "Am beil thu?" ars esan "ma tha bheir mise comhairle ort, thoir deagh aire nach sgrìobh an diabhol rudaigin ort, agus ma ni e sin cha bhi thu ni's faide glan." Chuir am freagradh so mi fo leithid de dh' amluadh is nach robh fios agam ciod an taobh a sheallainn oir rinn smaointinn air an ni a labhair an duine mo bhioradh a dh'ionnsaidh a' chridhe, oir gu deimhin be an dearbh ni a thubhairt e a bha 'n diabhol cheana an deigh a dheanamh, bha nàire orm mar an ceudna air son gu'n do labhair mi cho neo-urramach mu thimchioll diadhachd: agus làn chuir mi romham nach

labhrainn air a mhodh cheudna mu dhiadh-achd gu bràth tuilleadh. 'Nuair a dh'fhag mi chuideachd bha freagradh an duine so air leanteainn rium cho teann is nach b'urrainn mi air aon chor a chuir air di-chuimhne, thug e do ghnà na smaointean an-dòchasach a bha ga mo bhuaireadh roimhe sin gu h-ùr a dh'ionn-saidh m'inntinn, agus mar sgrìobh an diabhol a reachd féin air mo chridhe, agus mar chuir e iomhaigh air m'uile ghniomharra.

*An.* 10-*amh latha de mhìos meadhonach an t-sàmhraidh* 1741. " Ach bha am mìos anns an an robh an t-asail fiadhaich a nis air tighinn." (Faic Ier. ii. 24.) " Gu ruig so thig thu, ach cha tig ni's faide agus an so caisgear do thonn-an uaibhreach." " Agus bhrist mi suas d'i m' àite suidh agus rinn mi dh'i crannan agus dorsan" thar nach nach b'urrainn mi dhol seachad. Iob xxxviii. 10, 11.

Bha mi aon latha Sàbaid a' falbh air feadh nan raon mar bu ghnà leam a dheanamh agus thachair mo phiuthar rium, agus thug i achmh-asan dhomh air son a bhi mi-naomhachadh là na Sàbaid ag ràdh, ciod a tha thu am beachd a dheiras dut ma bhàsaicheas tu anns an staid anns am beil thu a nise? gu cinnteach théid thu dhìth!" Air tùs thòisich mi air fanaid oirre air son a comhairle, ach tug sin oirre bhi na tost: agus thuirt i rium a rithist mar a gabhainn aithreachas gu'n rachainn gu'n teag-amh am mugha. Thuirt mi rithe nach ruig-

eadh i leas sin innse dhomh, gur math a bha fios agam féin air. " O an t-iongantas!" ars ise, " am beil fios agad gu'n téid thu 'dhìth?" am beil thu ann an an-dòchas, no ciod a tha cuir ort?" Dh'iarr i an sin orm a dhol a dh'ionnsaidh fuil Chriosd a ghlanas air falbh am peacadh is deirge dath. Thuirt mi rithe gu'n do mheas mi fhuil mar ni mi-naomha agus gu'n d' rinn mi di-meas air Spiorad nan gràs. Dh' fhiòraich i an sin an robh mi idir ag ùrnaigh, no c' uin' a rinn mi an ùrnaigh mu dheireadh. Fhreagair mis' agus thubhairt mi, nach do lùb mi mo ghlùn rè nan ceitheir bliadhna chaidh seachad. Dh' fharraid i an sin an deanainn ùrnaigh an nochd agus thuirt mise: " Cha dean, cha dean mis' ùrnaigh gu bràth," oir gu dearbh chuir mi romham nach deanainn sin, oir aig an àm ud cha b'urrainn mi uidhir a's beannach iarraidh roimh na tròcairean coitcheann a bha Dia a' bàirigeadh orm; ni mò ghabhainn de dhànadas orm, ainm mòr an " Tighearna do Dhia" a luaidh ann am bheul. Dh' aslaich i orm co-dhiù ùrnaigh a chuir suas, agus mi-féin irioslachadh an làthair Dhé a dheanadh fa-dheòigh mo thogail suas mar neach air a dhamnadh ach a chaidh a thearnadh. O ciod an dìteadh cridhe, ciod na smuaintean uabhasach a bha agam mu thimchioll Dhé! Sheas mi mar an cis-mhaor fad air falbh, agus thubhairt mi,—" A Dhé bi tròcaireach dhomhs' a ta am pheacach." Cha'n ann le miodal a

labhair mi so, ach bho mhòr mhothachadh air ciont agus truaighe.

Cha robh agam ach beagan fhacal anns an ùrnaigh so, oir ge do rinn mi ùrnaigh, cha robh dùil agam gu'n éisde mi, bha Sàtan agus mo chridhe mi-chreideach ag ràdh gu'm bu mhi an t-amadan bu mhò air an t-saoghal 'nuair a smaointich mi gu'n tugadh an Tighearna mathanas do mo leithidse gu bràth. Co-dhiù, shaoil mi nach b'urrainn do'n chùis a bhi ni bu mhiosa na bha i-oir chunnaic mi gu'm bu bhàs e na'm fanainn far an robh mi, agus nach biodh agam ach am bàs ged a rachainn air m'aghaidh ann an dàil mo dhleasanais; agus shaoil mi ni b'fhaide na'n leiginn diom a bhi g'ùrnaigh a rithist gu'm biodh mo phiantan seachd uairean ni bu mhò na bha iad riabh: Uime sin ghuidh mi air an Tighearna gu'n e leigeadh leam cùl sleamhnachadh uaidhe sin a mach. Rinn an Tighearna aig an àm sin mo theagasg le dearbhadh diomhair agus cumhachdach gu'n robh mo pheacannan so-mhaiteach a dh-aindeoin cho an-tromach sa bha iad: agus gu'm biodh ainm ni bu mhò air a ghlòrachadh le mathanas a thoirt do mo leithid-sa na bhiodh e ann an saoradh peacach bu lugha.

Mu'n àm sin thachair mi ri leabhar do'm b'ainm " Cleachdadh na Diadhachd" agus thaitinn e rium gu ro mhath, agus rinn mi-dìcheall air mi-féin a ghnàthachadh ann an dleasannas a thaobh Dhé agus dhaoine do réir nan seòlaidh-

ean a chunna mi sgrìobhta ann. Bha mi nis' air tighinn air m'aghaidh gu math ann an co-lionadh mo dhleasanais oir bha mi glé dhìcheallach a' deanamh suas trusgain a chum mo lomnochd a chòmhdach.

Rinn an t-atharrachadh grad so a thainig orm mòr fhuaim air feadh na dùthcha, thaobh gu'n robh mi roimhe cho sònraichte air son mo dhroch-bheairt. Labhair gach aon mu'n thimchioll mar chunnaic iad iomchaidh, Thuirt cuid;— "Am beil Saul a' measg nam fàidhean?"—Chuala sinn ioma ni mu thimchioll an duine so." (1 Sam. x. 11. Gniomh. ix. 13.) Agus ghabh gach aon iongantas air son an atharraichidh. An uair a chunnaic na companaich a bh' agam roimhe sin gu'n robh mi a' seachnadh an cuideachd, thòisich iad air deanamh mòr thàire orm an uair a thachradh iad rium. Thòisich cuid eile air mo chùl-chàineadh le toirt air falbh mo dheagh chliù, agus be mo dheagh chliù an aon seud bu luachmhoire bha agam agus cha b'urrainn mi smuainteach air dealachadh rithe. Co-dhiù smaointich mì mar bha ainm nan naomh anns gach linn air an tilgeadh a mach air son ainm Chrìosd, agus mar an ceudna ciod an càineadh agus an tàir a dh'fhuilig Iosa naomha féin, an Tì sin, an uair a chàineadh e nach do chàin a rithist.

'S co fad a bhuadhaich sgeig agus fanaid an droch shluaigh so ormsa, is na'n deanadh coltas na diadhachd a ghabh mi orm a thréigsinn a'

thoirt orra a bhi ann an sìth rium gu'm beil mi an dùil gun deannainn sin. Ach chunnaic mi ged a chuirinn air chùl m'aidmheil nach coisninn gu bràth mo chliù, ach gur ann bu dàcha mi tuilleadh mi-chliu a thoirt orm féin. "Is beannaichte an tì nach faigh oilbheum annamsa," ars' an Tighearn' Iosa.

An sin thuig mi gu'n do thòisich mi air togail mo thaighe mu'n do shuigh mi air tùs, agus mun do chunnt mi a chosgais, agus smaointich mi gu'm bu chòir dhomh a dheanamh a nise. Uime sin thoisich mi ri cuir ri mo chunntås, tuaileas, cul-chaineadh, amghar, calldachd, iomaruagadh agus teanndachd, ach chuir mi romham a dh'aindeoin sin, no aon ni eile dh'fhaodadh tighinn nan deigh, nach tréiginn gu bràth Criosd a thoisich mi nis' air leantainn. Lean mo shean luchd-eolais air sgeig orm anns gach àite an tachradh sinn ag radh le tàire:—" Faic a h-aon de na chuigse." Thug cuid eile (le rùn a b'fhear a réir am beachdsa) comhairl' orm sgur de leughadh leabhraichean, oir neo gun cuireadh iad as mo chiall mi, agus gu'm fasainn an sin gu'n mhath dhomh fein no do'm chàirdean, agus thuirt cuid eile bu treine spiorad de mo luchd-dåimhe: "Mo thruaighe! chaill sinn e nis o'n a thiunndaidh e mach mar so." Thuirt muinntir eile gu'n robh mi gu tur air chuthach. Co-dhiù sheachainn mi an cuideachd cho math sa dh'fhaod mi, oir ghràdhaich mi a bhi am aonar,

agus chuir mi suas leis gach cùis cho math sa b'urrainn mi ged nach d'rinn mi sin cho math 's bu chòir dhomh. Leis an so chunnaic mi gu'n robh an nàimhdeas a bha eadar sìól na nathrach agus na' mna ro mhòr, 'nuair a bha coltas na diaghachd, (oir aig an àm sin cha robh ni bu mhò agam dh'i,) air a h iomaruagadh le oilbheum agus tàire.

*An 5-amh latha de cheud mìos an foghair*, 1751. Bha'n t-Sàcramaid ga frithealadh ann ar sgìreachd ach cha'n fhaca mise mar dhleasannas orm féin cuid a ghabhail de an òrdugh shòlmaite sin, a thaobh mi a bhi cho mi-naomha agus cho truaillidh, gidheadh cha robh an Tighearna na fhàsach airmid, no na thalamh tartmhor dhomh, oir fhuair mi mor bhuannachd o shearmonachadh an fhacail, gu h-araid o shearmoin a chaidh a shearmonachadh on a cheann-teagaisg so:—“ Rannsaicheamaid agus dearbhamaid ar slighean agus pilleamaid a rithist a dh'ionnsaidh an Tighearna.” (Tuireadh iii. 40.) Bha'n t-searmoin sin gle shòlasach dhomhsa do thaobh seòlaidhean agus comhfhurtachd, oir aig an àm ud bha mi air mo bhualadh le buaireadh laidir ach cha dean mi ann an so aithris, gus an tig mi gu labhairt air na meadhonan leis an robh e gu h-éifeachdach air a bhuntain air falbh, ni a thachair mu thuaiream ochd mìosan deug an deigh sin.

Bha mo dhòchas ri tròcair fhaotainn a' fàs nì bu treise fad shé sheachduinean, agus shaoil

mi gu'n robh mi nis air faighinn mo chridhe ann am fonn cho math is gu'n robh mi comasach air mo smuaintean a riaghladh do réir riaghailt nan deich àintean, agus mar so thòisich mi air càradh suas m'fhireantachd féin, a chionn gu'n robh mi tur aineolach air fireantachd Dhé; ach cha do cheadaich an Tighearna dhomh fuireach fada fo na mhearachd so, oir a dh'aindeoin gach math a shaoil mi a bhi gabhail tàmh ann am chridhe, bha e gu tŭr air a thiunndaidh gu mi-riaghailt: oir air dhomh a bhi aon latha aig obair anns a mhachair bha mi air mo bhualadh le buaireadh a chum toibheum a labhairt ni ged' bhithinn air mo reubadh ann am bhloidibh tha mi 'g earbsa ann an tròcair Dhé nach deanainn uidhir sa' luaidh. Agus bu cho laidir a dhrùigh e air m'inntinn is gu'n shaoil mi gu'n robh mi gu dhol thar mo riaghailt. Air leann gu'n robh mi am riochd beò air an t-sluagh dhanmaichte ann an ifrinn a' toirt toibheum de dh'ainm Dhé.

Chaidh mi do choill a bha dlù dhomh a chum ùrnaigh, agus thubhairt mi maille ri Peadar,—"Imich uam a Thighearna oir a's duine peacach mi." Agus bha iongantas orm nach do sgoilt an talamh fodham a chum mo shlugadh sìos. Agus tha cuimhne mhath agam gu'n do labhair mi ni eigin air a mhodh so: O Thighearna tha mi ro fhada beò air an talamh so cheana, uime sin tilg a mach á do shealladh mi agus na fuilig dhomh a bhi ni's faide ann am chotharr-

adh air do thròcair a thaobh gu'n tug mi toibheam dhut ann a t'aodainn.

Lean am buaireadh sin air an aon dòigh fad chùig seachduinean, agus bha dhà, agus air uairean eile trì amanan araid de an latha anns am bualadh e mi, agus bha mi fa-dheòigh air mo thilgeadh sìos leis cho mòr is gu'n robh eagal orm nach faighinn uaithe gu suthainn. Ach thoilich Dia Sàtan a chronachadh air dòigh a's gu'n dh'fhàg e mi car tamuil. Bha m'inntinn aig a' cheart àm gu mòr air a' comfhurtachd leis an Sgriobtur so:—" Oir bha thu a'd neart do'n bhochd, ad neart do'n fheumach na airc; a'd dhìdeann o'n doininn." Isa. xxv. 4.

An deigh dhomh rudaiginn saorsa fhaotainn bho na buairidhean so mhothaich mi marbhanachd agus fionnarachd do thaobh mo dhleasanas le mòr chruas cridhe agus tograidhean laidir a dh'ionnsaidh nan leannanan peacaidh a bha agam roimhe sin. Bha m'uile dhleasanasan air seargadh agus dh'fhàs mi gu h-iomlan neo-thorach.

Air dhomh a bhi aon latha a' leughadh a Bhìobaill, thiunndaidh mi ris a' chùigeamh caibidil de dh'Isaiah, agus bha na bagraidhean a bh'ann air an toirt dhachaigh a dh'ionnsaidh m'anm le leithid de chudthrom a' còrdadh ri'm chor air dòigh is nach b' urrainn mi gu'n a smaointeach gu'm b'ann rium féin a labhradh iad, gu sonraite na briathran so: "Ciod tuilleadh a ghabhadh deanamh ri m' fhion-lios

nach d' rinn mi ann? C'arson, an uair a dh amhairc mi an tugadh e mach dearcan fiadhain, agus a nise thigibh, nochdaidh mise ciod a ni mi ri m' fhion-lios bheir mi air falbh a chalaid agus bristear suas e, bristidh mi a bhalla, agus bithidh e air a shallairt sios," &c., &c.

Thubhairt mise is fior a Thighearna, dh' fheuch thusa iomadh meadhon riumsa, seadh, ghabh thu ni's mo shaothair rium na ghabh thu ri mìltean a bha umhail do d' ghuth, agus a réir gluasad, do Spioraid, Naoimhe. Is cian a ghiulain thu le mo shligheachan peacach anns an fhàsach so ; thainig thu ni bu liugha na trì bliadhna a dh'iarraidh toraidh ach cha d' fhuair thu ach fion-dhearcan fiadhain, agus tha mis o cheann fada a' fàsachadh do thalmhainn uime sin gearr sios mi. Agus ged do bheireadh tu dàil dhomh car ùine' gu'n mo ghearradh sios, dh'fhaodadh tu ann ad cheartas uisge nan gràs a chumail bho fhrasadh orm agus nan nèamhan a dheanamh dhomh mar umha agus an talamh mar iarann. Gach ni dhiù so dh' fhaodadh tu ad cheartas a dheanamh oir pheacaich mise. Rinn na smaointean a bha agam bho na nithean so mo ghiulan gu bruachan an-dòchais, oir dh' oibrich na briathran so gu cruaidh air m'anam. "Bheir mise àinte do na neoil nach fras iad uisg air." O na smaointean dubhach, arsa mise, mo fhreumhan a bhi air an tiormachadh suas gu'n

toradh a thoirt a mach ni's mò ach drisean agus cluaranan a bhi fas suas a rithist, " air a chuir air chùl, agus fagasg do mhallachadh; do'n deireadh a bhi air a losgadh." Eabh. vi. 8.

Air dhomh a bhi aon latha ni bu mho na' b'àbhaist air mo thoirt nuas le smaointinn g'un robh mi air mo chuir air chùl bha mi ro fhad air son a dhol do dh' àite uaigneach far am faighinn comas air m'anam a dhortadh a mach ann an lathair an Tighearna, ach cha chead-aicheadh mo ghnothach saoghalta dhomh sin a dheanamh anns an àm, thuit trom sgìos air m' aigneadh uime sin thug mi oidheirp air an latha chur seachad ann an ùrnaighean dùrach-dach goirid gus am faighinn cothrom air an Tighearn' iarraidh gu h-uaigneach.

Mu fheasgar 'nuair a fhuair mi' mi-fein saor o mo ghnothaichean saoghalta chaidh mi gu m'urnaigh agus shaoil mi gu'n do tharrainn an Tighearna mi dlù do chathair na tròcair. Bha mo bheul lan de dh'argamaidean, agus thuit mo bhanntaibh dhiom, agus ruith mo shùilean le deòir.

An deigh dhomh buanachd ré ùime anns an dleasanas so shaoil mi gun tainig an sgriobtur so le bhuaidh mhilis a dh'ionnsaidh m'inntinn. ' An toir mi gus a bhreith agus nach toir mi fanear gu'm beirear? deir an Tighearna." (Isa. lxvi. 9.) Thainig ciùinead mhòr maille ris an fhacal air m'anam. Roimhe sin bha mì

mar chuan buaireasach, ach a nise fhuair mi mòr shìth inntinn.

Chuala mi muinntir eile labhairt mu'n ath-bhreith agus gu'n robh mòr phiantan ann, agus thug sin orm a smaointeach gu'm be an trioblaid anns an robh mi nise piann na h-ath-bhreithe, agus na'm be cia cho iomchaidh, sa bha am facal! agus bha e na fhacal 'na àm do'm anam sgìth. Cha'n urrainn mi an sòlas a dh' fhiosraich mi a chuir an céill aig àm dhomh a bhi smaointeach gu'm be gealladh Dhé nach fanain ni b'fhaide ann an ionad bristidh a mach na cloinne. Thainig mi air falbh as an àite so ni bu shona na ged a bhithinn ann am ard-rìgh air an t-saoghal gu léir. Thubhairt mi ged nach tugadh an Tighearna dhomh tuilleadh comhfhurtachd ann an dhleasanas, gidheadh, gu'm bithinn beò ann an creideamh a' gheallaidh sin,—" nach tug Dia riabh a chum na ginbhinn agus a bhreith a bhacadh."

Air an ath latha chaidh mi do bhadan coille bha dlù dhomh far na chaith mi a chuid mhath de 'n latha ri moladh Dhé air son na rinn e dha m' anam. An deigh sin shaoil leam gu'n tug Dià mi gu'm earbsa leagadh air fhacal air sheòl, i's ge be air bith a dheireadh dhomh an deigh sin gu'm faodainn a ràdh maille ri shéirbheiseach o shean. " Cùimhnich am facal do t'oglach, as an tug thu orm earbsa: is e so mo chomhfhurtachd ann am àmhghar; bheothaich t' fhacal mi." (Salm. cxix. 49, 50.)

An sin thòisich mi air smaointeach air staid na cloinne anns a' bhroinn agus thug mi fainear gu'n robh iad beò ann an sin ùime mu'n robh iad air am breith. Gidheadh ged a bha iad beò, bha iad fhathast air an iathadh anns a' bhroinn le dorchadas, agus cha'n fhac iad solus gus an tainig àm-am breithe, agus an sin chunnaic iad an solus. Agus osbarr am feadh a bha iad na'n naoidheanan nach robh ac' ach beagan eòlais air an t-saoghal a dh'ionnsaidh an tainig iad: ach gu'n do mheudaich an eolas mar a mheudaich am bliadhnachan. An sin thuirt mi, theagamh, gu'n do bheothaich an Tighearna mise ann am broinn Eaglais ged nach deach fathast mo bhreith. Uime sin cha bhì mi ann an an-dòchas a chionn gu'n tubhairt an Tighearna "nach tugadh e dh'ionnsaidh na ginbhinn agus a bhreith a bhacadh. B'iad na smaointean so sòlas mo chridhe, oir an uair a chùimhnicheas mi air dìsleachd an Dé a gheall leagh mi le deuraibh éibhneis. Ach a dh' aindeoin m' earbsa ann am feitheamh air Dia, eadhon ge do dh'fheuchadh e mi le dàil a chur 'na thighinn agus le dorchadas, &c. Cha robh e ceitheir latha an deigh so 'nuair a ghairm mi gu cunntas gach ni a thachair rium roimhe. Oir dh'fhas na facail o'n d'fhuair mi roimhe so urrad de chomhfhurtachd a nise gu'n bhlas, agus dh' fhàs mise cho lag mhisneachdail sa bha mi air tùs, a rannsachadh air feadh a' Bhìobaill agus a fairleachadh orm aon fhacal

fhaotainn freagarrach do'm chor. Bha m' eagal gu mòr air a mheudachadh le leughadh an Sgriobtuir so :—" Agus tha'n taisbean uile dhuibhsa mar bhriathar leabhar air a ghlasadh suas, a bheir *iad* do neach aig am beil fòghlum, ag ràdh, Leugh so, guidheam ort; agus their esan cha'n urrainn mi or tha e glaiste suas." (Isa. xxix. 11.) Oir chreid mise gu'n robh facal Dhé air a ghlasadh orm agus gu'n robh mi am fhìr choigreach do'n diamhaireachhd ghlòrmhor a ta air a foillseachadh ann. A chionn so, am feadh a bhithinn aig m'ùrnaigh dhiamhair bu ghnà leam mo staid mhuladach a chaoidh ann am briathran mar so, " O Thighearna tha mi am fhior choigreach, do'n diamhaireachd a tha ann ad thoil fhoillsichte. Tha aig t' uile naoimh sùilean nach eil agamsa chum t'fhacail fhaicinn agus a leughadh. Tha iad a' faicinn mòr mhais agus caomhalachd anns an Tighearn' Iosa Criosd ach cha'n eil mise faicinn ni air bith ann is fiù iarraidh. Tha iadsan a' faotainn mòr thoilinntinn 'na shéirbheis ach cha'n eil mise faotainn ni air bith innte. O! Thighearna fosgail thusa mo shùilean a chum agus gu'm faic mi iongantas do reachd. Be an co-dhùnadh a thug mi uaithe so gu'n robh mi fathast tur aineolach air an eolas shlàinteil sin a tha air a phàirteachadh air an neach is lugha agus is laige de chlann Dhé." Oir an uair a chuala mi iad a' labhairt mu 'n co-chomunn ri

Dia agus mu chinntichead saoghail eile labhair iad cho mothachail agus cho beò mu'n na nithe so is gu'n cho-dhuin mi nach b'aithne dhomh riamh aon mi mu'n do labhair iad.

Shàmhlaich mi pobull Dé ri luchdturais a bha air chuairt ann an tìr chéin, agus an uair a thainig iad'dhachaigh a bha toirt cunntais timchioll na tìre sin do'n mhuinntir nach dh'fhag riabh an dùthaich féin; agus shàmhlaich mi mi-féin ri duine nach d'fhag riabh a dhùthaich, ach a mhain a leugh mu nàdur agus mu choltas na tìre fad as, agus le còmhnadh cairtiùil a labhradh ni bu deise m'u timchioll na'n duine choisich troimhpe. Ach bha mòr mhùthadh eadar a' chunntas a thug iadsan mu thimchioll na tìre sin, agus a' chunntas a thug mise. B'urrainn iadsan a ràdh gu'm fac' iad a leithid sud agus a leithid so le'n sùilean, ach be n'a b'urrainn mise ràdh gu'n cuala mi mu na h-àitean ud, ach nach faca mi riabh iad, ach a mhàin chreid mi an cunntas a chuala mi agus a chionn nach robh mi-féin riabh sa'n tìr cha b'urrainn m'eòlas oirre bhi cinnteach ach do réir beachda.

Bha mi fathast air mo bhuaireadh le leisg agus cion càlach gun aon togradh a dh'ionnsaidh mo dhleasanais, gus am bithinn air m'fharrach gu sin a deanamh le mo chogais nàdurrach. Mhothaich mi urrad de chion càlach annam féin as gu'n robh mi mar gu'm b'eadh air mo tharrainn a dh'aindeoin a dh'ionnsaidh mo dhleasanais. Seadh, shaoil

mi gu'm bu luaithe choisichinn iomadh mìle casruiste air sneachd. agus reothadh na rachainn a dh'ùrnaigh: agus cha tainig an cin càlach so cho mòr bho ghràin do'n dleasanas féin sa thainig e bho leisg inntinn. Bha iomadh earrann de'n sgriobtur ag agairt am aghaidh air son nan nithe so, mar, " Their an leisgean tha'n leòghan a muigh anns na sràidean marbhar mi." (Gnà. xxii. 13.) Os-barr bha toil agam dàil a chuir anns an dleasanas gu àm bu deiseile. 'Nuair a thug an ni so buaidh orm thainig do ghnà nieigin sa'n rathad leis an robh an dleasanas gu tŭr air a dhearmad. " *Fathast* beagan cadail, beagan clò chadail." (Gnà vi. 10.) Bha'n Sgriobtur so a leanas gle uabhasach dhomhsa. " Uime sin do bhrìgh nach eil thu aon chuid fuar no teth sgeithidh mi thu a mach air mo bheul." (Tais. iii. 16.) Oir mheasraich mi mo staid a bhi air leth o mhuinntir eile a chionn nach do mhothaich mi annam féin an ni sin a bha muinntir eile ag innse dhomh a bha iad a mothachadh anntas-an se sin r'a ràdh, " Gràdh Chriosd da'n co-eigneachadh gu ùmhlachd." So ni nach b'urrainn mi fhaotainn annam féin uime sin, cha robh m'ùmhlachd ceart. Bhuanaich mi do ghnà anns an dòrcha, agus cha b'urrainn mi ni air bith fhaotainn o fhacal Dhé a bheireadh comhfhurtachd dhomh. Oir bha an leabhar fathast glaiste.

Aon latha air dhomh a bhi falbh air feadh

nan raon thainig na briathran so gu'm inntinn;—" Feuch, bhuadhaich an leòghan tha do threubh Iudadh, Freumh Dhaibhidh, air an leabhar fhosgladh." Tais. v. 5.

Rinn mi 'n sin gàirdeachas le smaointinn gu'n do bhuadhaich an Tighearna Iosa air an leabhar fhosgladh do gach creideach. O a bhi smuainteach air an fhacal sin " bhuadhaich" an aghaidh gach diabhoil da'n obair a bhi dùnadh shùilean dhaoine chum is nach faic iad na nithe sin a bhuineas d'an sìth. Chreid mi gu'm fosgladh an Tighearna araon an leabhar agus mo thuigse chum is gu'n tuiginn e, ni a chur fadachd orm a chum fios a bhi agam air diamhaireachd na slàinte.

Bha aon leabhar anns a Bhìoball anns nach b'urrainn mi sealltainn idir le taitneas, se sin ri radh, Dàn Sholaimh, chuala mi searmoinean o chaochla cheann-teagasgan dheth, ach cha b'urrainn mi riabh an éisdeachd le tlachd, a chionn gu'n cuala mi cuid ag ràdh gu'm b'òran e a chaidh a dheanamh eadar rìgh Solamh agus nighean rìgh Pharoah, uime sin an uair a bhithinn a' leughadh a Bhìobaill cha sheallainn anns an àite sin deth.

Bhuanaich mo cheud dhorchadas agus mo mharbhanachd gus an so, agus rannsaich mi gach àite anns a' Bhìoball ach an t-àite dh'ainmich mi cheana airson briathran a bhiodh freagarrach do'm chor ach cha b'urrainn mi a faotainn; ach air aon mhadainn Sàbaid air dhomh a

bhi 'g ùrnaigh ri Dia gu'm beannaicheadh e òrduighean follaiseach dhomh agus gu'n deanadh e nithe dòrcha na sholus. Thainig smaointean gu'm aigneadh gu'n tugadh Dia dhomh seòlaidhean cia mar dh'imichinn. Uime sin chaidh mi gu suilbheara do'n eaglais le dòchas gu'n taisbeanadh Dia iongantas do'na màirbh, agus rè an aoraidh bha mi a' feitheamh neofhoideach ri Dia earrann de fhacal a chuir le sòlas a dh'ionnsaidh m'anma, ach an uair a bha an t-shearmoin a' tighinn fagus do chrìch bha mise cho màrbh agus cho dorcha sa bha mi roimhe. Thòisich mì sin ri bhi ann an an-dòchas ni bu mhò na bha mi raibh, ga mo ghairm féin am amadan air son m'inntinn a chreidsinn sa' mhadainn.

Feadh a bha mi mar so fo imcheist bha am ministear a' searmonachadh mu ghluasad nan creideach an uair a bhiodh iad a dh'easbhaidh an spioraid, agus thubhairt e gu'm bu tric leo a bhi feitheamh anns gach àit anns an saoladh iad thachairt ri'n aon ghràidh, agus gur e bu chaint dhaibh "O nach robh fios agam c'àite am faighinn e!" an sin thubhairt e na briathran so. "Innis dhomh o thusa d'am beil gràdh aig m'anam, c'àite an ionaltair thu do *threudan* c'àit an toir thu orra laidhe sios mu mheadhon latha; oir c'ar son a bhithinn mar aon air faondradh a measg threud do chompanach? Mar eil fhios agad O thusa a's àillidh am measg bhan, imich a mach air luirg an treud agus

ionaltair do mheannaibh làimh ri bùthaibh nan aodhaire." (Dàn i. 7, 8.)

Be an aon ni a bha m'anam an geall air fhiosrachadh, ciod an t-àit' anns am faodainn tachairt ri Criosd, agus bha e an so air a labhairt anns a' cheud rann, agus air a fhreagradh anns an rann mu dheireadh. Uime sin mu'n d'eirich mi as an àite anns an robh mi am shuidhe bha mi araon air faighinn seòladh agus comhfhurtachd. Thug mi an deigh sin fainear de dh'iomadh ni glòrmhor anns an leabhar sin.

Dh'ionnsaich mi aon ni sònraichte bho'n Sgriobtur so, gu'm bu chòir dhomh featheamh ri Dia ann a' gnàthàchadh nam meadhonan agus luirg a threud a leantuinn. Bha aon sgriobtur eile mar an ceudna, a chum suas m'inntinn fo'n dàil leis an robh mi air m'fheuchainn agus a chum mi do ghna ann an slighe dleasanais. "Anns a' mhadainn cuir do shìol, agus 'san fheasgar na toir air do làmh sgur." Ecles. xi. 6.

O so dh'ionnsaich mi gu'm bu chòir dhomh a bhi do ghnà ann an rathad nam meadhonan, a chionn 's nach robh fios agam ciod na meadhonann a dh'fhaodadh an Tighearna bheannachadh dhomh agus gu'n robh e na ni cunnardach a bhi mach as an t-slighe anns bu ghnà le Criosd a bhi dol seachad: ach fuireach do ghnà mar an duine dall a' sireadh ann an rathad dleasannais: agus tha'n ceathramh rann ag ràdh "An tì a bheir an aire

do'n ghaoith cha chuir e sìol," ni a bha mi a saoilsinn a bha ciallachadh nach bu chòir dhomh-sa an aire thoirt do ghaoth a bhuairidh no do neoil na mi-mhisnich, ach gu'm bu raoghnaiche leam a bhi do ghnà ann an slighe an dleasanais. Chum na smaointean sin mi do ghnà ann an slighe ùrnaigh agus dleasanasan eile.

*Air ceud mìos an Earraich* 1742. Bha mi daonnan ag iarraidh air son meadhon saors' eigin, ach ma bha, dh'fhairlich orn shin fhaotainn, oir bha mi coltach ris a' chomhla a tiundaidh air a' lùdagan, agus cha b'urrainn mi idir a dhol de ursainn na leisge: bha.mi tŭr aineolach air Criosd agus air fhireantachd; a ghnà a' cluinntinn mu ghràs sin a' chreideimh agus cho feumail sa bha ni sin slàint fhaighinn, oir as eugmhais na slàinte sin nach b'urrainn slàinte bhi aig duine; agus bha mi a' creidsinn nach do chreid mi riabh fathast, oir shaoil mi gu'm bu dànadas a chreidsinn gu'n robh mo pheacannan air a mathadh gus am faighinn tomhas araid de dh'irisleachd agus de naomhachd nàduir. Agus a thuilleadh air cion nan nithe sin, chuir smaointinn air mòr àireamh ciontan a chuid a chaidh seachad de mo bheatha uabhas orm air chor is nach b'urrainn mi creidsinn mar a cuireadh Dia miorbhuil an gniomh a chum misneach a thoirt dhomh. Be mo mhiann gu'n cuireadh Dia aingeal, no taisbeanadh soilleir a thoirt dhomh bho nèamh mu'm b'urr-

ainn mi creidsinn. "A mhaighistear b'àill leinn comharadh fhaotain uat."

Aon latha Sàbaid air dhomh a bhi tighinn dachaigh as an eaglais, bha mi smaointeach air na nithe so, agus b'fhearr leam gu'n seireamadh guth o nèamh am chluasan chum a dhearbhadh dhomh gu'n robh mo pheacannan air a mathadh dhomh, oir shaoil mi as easbhuidh sin, nach biodh mo chogais gu bràth aig sìth. Feadh a bha mi smaointinn air na nithe sin thainig na briathran so gu 'm chùimhne. "Feuch, shaoil mi, thig e gu cinnteach a mach do'm ionnsaidh, agus seasaidh e agus gairmidh e air ainm an Tighearna."

An deigh dhomh na briathran so a leughadh, thòisich mi air smaointeach cia mar a dh'fhaodainn an cumadh rium féin, agus shaoil mi gu'n robh Naaman na shàmhla air peacaich a thainig a dhionnsaidh an Tighearn' Iosa a chum a bhi air an glanadh on mhùir spioradail agus gu'm be freagradh Chriosd mar thug am fàidh do Naaman "Nigh thu-féin ann an Iordan agus bithidh tu glan." Chunnaic mi gu'n robh an Tighearn' Iosa air dol suas do nèamh agus gu'n tug e òrdugh da mhinistearan fo'n t-Soisgeil, peacaich mhùireach leis bu mhath a bhi glan a sheòladh a dh'ionnsaidh fhala féin chum an glanadh, agus gu'n robh e na ni diamhain a bhi 'g amarc air son miorbhiulean a' nise; agus mar a creidinn firinn fhacail gu'm feumainn a bhi caillte gu siorruidh; agus gu'm faca iomadh

le'n sùilean corparra an Tighearn Iosa, agus nach do chreid iad ann ged a chunnaic iad na miorbhuilean a rinn e. Thug mi sin an oidheirp air creidsinn, ach cha b'urrainn mi a thaobh nach robh e air a dhearbhadh orm gu'm be m'fhior dhleasannas sin a dheanamh gus am bithinn ni b'fhearr air m' uidheamachadh. Tacan an deighe so thachair mi ri caraid diaghaidh agus labhair mi ris mu theagamhan m'inntinn, ach labhair esan ann an cainnt cho domhain agus cho féin-fhiosrachail is nach b'urrainn mi ga thuigsinn.

Dh'innis e dhomh mar bhuadhaicheadh creideamh thar nan teagamhan sin, ach cha robh fhios agam ciod an ni a bha ann an creideamh, ach do réir aithris chàich. Dh'-fheòraich mi an sin deth; "Ciod a bhaireal a bha aige air *Mr. Whitefield?*" mu'n cuala mi iomadh iomradh ged nach cual mi féin riabh an duine, thuirt esan gu'n do shearmonaich e teagasg nan gràs gun truailleadh mar a rinneadh san àm bho shean. Air dhomh sin a chluinn-tinn thoisich mi air smaointeach, ciod an gnè theagaisg a bha aige. Ach bu cho mòr a bha uabhar mo chridhe is nach b'urrainn mi fheòr-aich ciod am mùthadh a bh' eadar an teagasg sin 's teagasg eile: agus a chionn gu'm faca mi gu'n do mheas esan an teagasg sin math, rinn mi-féin an ni ceudna, ged nach b'aithne dhomh ni sam bith m'u thimchioll. An deigh dhomh dealachadh ris an duine so thòisich mi air smaointeach ciod an gnè theagaisg a bh' ann,

oir labhair esan uime mar air leth bho theagasg sam bith eile air an t-saoghal. Bha mi fad' an geall air tuille fiosraichidh a bhi agam air an teagasg so na saor ghràs; uime sin leugh mi gach leabhar a b'urrainn mi fhaotainn gidheadh bha mi fathast anns an dorcha; shaoil mi gu'm be bhi air mo shaoradh le saor ghràs, fior ùmhlachd a thoirt do dh'àintean Dé, agus ge be ni anns an tiginn gearr, gu'm mathadh Dia domh e air sgàth Chriosda. Agus an uair a thug mi an gealladh fainear, sheall mi air tùs air a' chùmhnanta a bha gu bhi air a cho-lionadh leam mu'm b'urrainn mi ghabhail orm còir sam bith a bhi agam air.

Cha b'urrainn mi na nithe so fhaicinn ann an solus ceart, agus ged do bha muinntir eile toileach mo theagasg cha leiginn m'ain-eolas ris daibh. 'Nuair a leugh mi an gealladh so; " Thigibh am' ionnsaidh-sa sibhse tha ri saothair agus fo throm uallach agus bheir mise suaibhneas duibh." Shaoil mi nach robh còir aig duine sam bith tighinn a dh'ionnsaidh Chriosd ach iadsan a tha fo throm uallach, le fradharc air am peacannan; agus an gealladh so:—" Cia be air bith leis an àile gabhadh e de dh'uisge na beatha gu saor." Chunnaic mi gu'n robh togradh air iarraidh mar an cùmhnanta do'm thaobhsa, agus gu bràth gus am faighinn an ni sin air oibreachadh annam-féin nach gabhainn de dhànadas orm buntain ris a' ghealladh.

Mheudaich e mar an ceudna mo thrioblaid, 'nuair a chunnaic mi mo sheana chompanaich a' buanachadh 'nam peacannan, gu sònraichte, iad so do'n robh mi-féin ann am ionnsramaid an làmhan Shàtain gu'n treòrachadh air slighe bhàis. Thug mi earail daibh le uile shòlasan nèimh agus uabhasan ifrinn a b'urrainn mi a smaointeach iad a philleadh o'n droch shlighean. Ach mheasadh gach facal a thubhairt mi mar briathran faoine leosan agus cha do chreid iad mi. An sin shaoil mi gu'n deanadh Dia dioghaltas orm, cha'n ann a mhàin air son mo pheacannan féin ach air son pheacannan dhaoine eile mar an ceudna, a chionn gu'n do threòraich mi iad ann an slighe a pheacaidh. Laidh an Sgriobtur so gu trom air m'inntinn agus cha b'urrainn mi a chrathadh air falbh aig uair sam bith. Ier. ii. 33, 34.

Bha mo nàdur truaillidh an impis buaidh a thoirt tharam agus an uair a rinn mi ùrnaigh air son claoidh mo chuid ana-miannabh agus m'iodhalan bha eagal orm gu'n éisdeadh Dia mi, oir cha b'urrainn mi smaointeach air dealachadh ri mo pheacannan, ged nach gabhainn orm aig an àm cheudna gu'n ùrnaigh a dheanamh 'nan aghaidh. Ghnàthaich mi na briathran so gu minig. " O Thighearna tha eagal orm gu'n cluinn thu mi agus gu'm buin thu bhuam mo chuid iodhalan." Bha leithid de dh'fhuath agam ann am nàdur an aghaidh naomhachd air chor is nach b'urrainn mi idir smaointeach air

buanachadh ann am beatha dhiadhaidh. A rithist shaoil mi o nach robh agam ach sgàile na diadhachd on leth a muigh nach b'urrainn mi buanachd a dh'ionnsaidh na crìche agus gu'm be ni bu chianaile a bha anns an fhacal. Fòs chreid mi, iadsan aig an robh fios ceart 'nan cridheachan féin an dearbh ni a bha anns an diadhachd, gu'n d'fhuair iad i na nì eile seach mar fhuair mise, agus thug sin ormsa bhi 'n dòchas gu'n tugadh an Tighearn' orm uaireigin gu'm mothaichinn a "chùing so-iomchair agus uallach aodrum." Air uairean shaoil mi gu'n cumadh an Tighearna mi ann an staid daorsainn rè cho liugha bliadhna sa' bhuanaich mis' ann an àr-a-mach 'na aghaidh. Co-dhiù chùimhnich mi iomadh uair air an duine a bha ochd-bliadhna deug 'ar fhichead aig poll Shiloaim, agus gu'm feitheamhaid-sa mar an ceudna ri Dia, ged nach b'urrainn mi a chreidsinn gu'n robh duine sam bith coltach ruim-féin ach cealgaire. Bha'n Sgriobtur so glé uabhasach leam. "Ach càrnaidh na cealgairean sa' chridhe suas fearg cha'n éigh iad an uair a cheanglas e iad." (Iob xxxvi. 13.) Be so gu dearbha mo chor oir bha mi air mo cheangal ann an slabhruidhean ana-mianna laidir. Cha b'urrainn mi riabh a ràdh gu'n tug peacadh osna orm do bhrìgh mo dhaorsa, agus cia mar a dh'iarrainn air son saorsa is nach faca mi mi-féin riabh fo dhaorsa? Mhea's mi gach eolas a bha agam air slànaighear mar bhruadar.

Bha mi fo mhor chàmpar 'nuair a chuala mi pobull Dé a' gearan air an cŏr agus ag ràdh " O nach robh e dhomhsa mar bha e anns na mìosan a chaidh seachad. Bha uair anns am faodainn a ràdh, " is leamsa m'aon ghràidh agus is leisan mise ach a nise tha mi ann an dorchadas mòr." Theirinn, O ! a shluaigh shona is urrainn sibhse ràdh gu'n robh uair anns an do dhealraich e air bhur pàilliunaibh cia be air bith mar dh' fhaodas sibh labhairt a nise! Na'm b' fhios domhsa ciod e an ni co-chomunn ri Dia chuirinn suas gu foighidneach leis a' chrannachar a dh'òrduich e dhomh. Ach dhomsa tha chùis air mhodh eile. Tha sibhse 'gearan gu'm beil Dia air falbh uaibh, ach tha mise gearan air Dia air nach d'fhuair mi riabh eòlas. O ! nach robh fios agam C'àite am faighinn e ach do réir coltais cha bhi sin agam gu bràth.

Thuirt cuid gu'n tainig atharrachadh ionganntach orm agus mar sin ghabh iad mi air son duine naomha, ni a chuir mor chàmpar orm, ainm a bhi agam gu'n robh mi beò agus a bhi fathast màrbh. Nochd pobull Dé mor chaoimhneas domh, agus chuir sin doilgheas orm mar an ceudna a' faicinn an uair a bhiodh an fhaluinn riobach leis na mheall mi mi-féin agus muinntir eile air a' toirt dhiom gu'n gabhadh iad gràin diom agus gu'm bithinn fo sgeig shiorraidh aig diabhoil agus aig eucoraich air an dìteadh, agus gu'n abradh iad, " Cia mar a

huit thu bho t-àrd aidmheil? Am beil thus' air fàs coltach ruinne? Theirinn gu'm bu cheart Dia ge do thilgeadh e mi do'n t- slochd, oir dhuin an Sgriobtur so mo bheul. "Air son lionmhorachd t'eaceartan tha t-iomal air a leigeadh ris agus do shàiltean air an deanamh lom." Air a' cheart àm bha làn-mhothachadh agam air ceartas Dé oir cha b'urrainn mi fhaicinn cia mar a b'urrainn Dia a bhi ceart na'm be agus gu'n tearnadh e mise ged a bhiodh sliochd Adaimh gu léir air an tearnadh. Agus an uair a bhithinn a'g ùrnaigh bha eagal mòr orm roimh sgrios obann agus thug na smaointean sin crith air m' fheòil!

Air dhomh a bhi aon òidhche muigh am bun tùim ag ùrnaigh las platha soilleir dealanaich mu'n cuairt domh, an uair a chaidh e seachad bha mi'n dùil gu'n tigeadh tairneanach a dheanadh bloidean beaga dhiom 's cha mhor nach do chuir an t-eagal bho chainnt mi. Co-dhiù smaointich mi na'm bàsaichinn anns an àit' ud gu'm b'ann air mo ghlùinean a bhàsaichinn ag iarraidh tròcair. An sin thainig e fainear dhomh gu'm b'ann bho Shàtan leis bu mhiann uabhas a chuir orm a thainig iomadh dhe na h-eagalan tràilleil ud. Agus an deigh na h-òidhche sin cha robh mi ni bu mhò air m' uabhasachadh le leithidibh sud de dh'eagalan: agus smaointich mi na'n deanadh Dia tròcair orm, agus fios a bhi aig muinntir eile air meud mo pheacannan agus air cho saibhear sa bha

gràs Dhé do'm thaobh gu'n tugadh sin misneach dhaibh gu earbs' á thròcair. "Is fior an ràdh so, agus is airidh e air gach aon chor air gabhail ris gu'n tàinig Iosa Criosd do'n t-saoghal a thearnadh peacach; d'am mise an ceud fhear." (1 Tim. i. 15.) Gidheadh, an deigh so uile ghabh smaointean an-dòchasach còmhnaidh anmam.

Aon latha Sàbaid an deigh dhomh tighinn as an eaglais chaidh mi mach air feadh nan raon a chaoidh air son an staid thruagh anns an robh mi, agus thòisich mi air smaointeach air a' cheist so;—"Ciod is crioch àraid do'n duine?" Be am freagradh; "Dia a ghlòrachadh, agus a mhealtainn gu siorruidh." An sin thuirt mise Cia, mar a ghlòraicheas mise Dia, oir cha'n urrainn mi gu bràth dòchas a bhi agam a mhealtainn mar mo shonas,—ni mò a b'urrainn mi fhaicinn cir mar a dh'fhaodadh Dia a bhì air a ghlòrachadh leamsa ach le mo dhamnadh siorruidh, agus samointich mi na'm faodainn bruidhinn a dheanamh an deigh dhomh mo chuibhrionn fhaotainn maille ris na h-eacoraich latha' bhreitheanais, gu'n glaodhainn a mach an làthair dhaoine agus ainglean, agus gu'n cuirinn an céill gach tròcair a bhuilich an Tighearn' orm agus na maeadhonan a ghnàthaich e chum m' iompachadh bho mo shligheachan peacach, agus cho tric 'sa rinn a Spiorad Naomha strì rium, agus a

rithist gu'n cuirinn an céill mar rinn mi dimeas air saibhreas a mhathais agus fhadfhulangas do'm thaobh—agus mar rinn mi tàir' air meadhonan nan gràs—agus càmpar a chuir air a Spiorad Naomha, agus a chuir mi na aghaidh, agus an sin gu'n gairmainn air gach naomh agus aingeal á chum is gu'n abradh iad gu'm bu cheart a bhinn a thugadh a mach ann am aghaidh. Shaoil mi gu'm be so an aon dòigh anns am b'urrainn mi Dia a ghlòrachadh.

Mhothaich mi m'uabhas a' teicheadh air falbh agus leisg anma air tighinn na àite. Cha b'urrainn mi smaointeach air tighinn le làimh fhalaimh a dh'ionnsaidh Chriosd, gun a bhi air tùs air m'irisleachd agus air mo bhrudhadh air son mo pheacaidh; agus gus am faighinn an ni sin annam féin cha b'urrainn mi comh-fhurtachd fhaotainn bho aon ghealladh sa' Bhìoball. Sgrìobh mi an sin Leabhar-cùimhne air mo pheacannan agus leugh mi an àireamh gach aon mhadainn, ach, gidheadh, cha d'rinn sin an drùghadh bu lugha air m'inntinn. An sin rannsaich mi mach air son nan uile bhagraidhean a bha air an labhairt an aghaidh leithid mo pheacannan-sa, agus leugh mi iad so mar an ceudna na h-uile mhadainn, ach bha iad mar an ceudna gun éifeachd sam bith do'm chridhe. Mhothaich mi'n sin mi-féin a' fàs diombach air gach ministear a chuala mi a' searmonachadh a chionn nach do shearmonaich iad ni b'uabhasaich na bha iad a' deanamh.

Thuirt mi-rium féin, Anaim bhochd! "An urrainn do chridhe fulang, no'n urrainn do làmhan a bhi laidir anns na lathaibh anns am buin mise riut? Mise Iehobhah a labhair agus ni mi." (Esec. xxii. 14.) Chùm mi an Sgriobtur so rium féin agus chunnaic mi nach b'urrainn mo chridhe gach ni dhiu sud fhulang ach gu'n robh an t-àm a' tighinn ann an tréigeadh mo chridhe mi aig àm na féirge ri teachd. Bha Sàtan ga mo bhrosnachadh gu tuille peacaidh a' chuir an gniomh agus gu'n deanainn an sin caoidh cheart as an leth; ach le buaidh cruas a pheacaidh a thoirt fainear sheachainn mi am buaireadh sin.

'Nuair a dh'fhàilinn aon mheadhon smaointich mi air meadhon eile; shaoil mi na'm faighinn bothan ann am fàsach an sin gu'n còmhnaichinn am aonar agus gu'n traisginn gach treas latha gus an nochdadh an Tighearna tròcair dhomh; ach so ni nach b'urrainn mi fhaotainn. An sin smaointich mi fa-dheòigh am b'urrainn "mo chridhe dol an ea-dòchas mu'n uile shaothair a shaothraich mi fo'n ghréin." Eccl. ii. 20.

An deigh do'n Tighearna fhulang dhomh mi féin a sgìtheachadh ann am mòralachd mo shlighe dh'fhoillsich e Iosa Criosd dhomh, Tì a chunnaic mi a bha anns na h-uile dòigh freagarrach air son m'anma, ach gu'n robh mise air gach dòigh neo-fhreagarrach air a shonsa; fòs air dhomh dùl a thoirt nach b'urrainn mi-

féin a dheanamh ni bu fhreagarraich air a shon thug mi oidheirp air m'anam a thilgeadh air mar pheacach bochd, truagh, dall, agus lomnochd, gun aon ni math annam féin a chum mo dheanamh luachmhor 'na shealladh. Air a mhodh so fhuair mi dol a mach m'anama 'g iarraidh g'a ionnsaidh, fhuair mi mar an ceudna gràdh a' lasadh ann am chridhe dha.

Bha agam a' nise beagan sìthe ann am inntinn ni nach robh agam riabh roimhe, gidheadh bha mi do ghnà a' feitheamh ris na nithe matha a bha gu bhi air an oibreachadh annam mu'm b'urrainn mi suaimhneas a ghabhail uaithe. Beagan laithean an deigh so thachair mi ri bana Chriosdaidh agus leig mi ris d' i cor m'inntinn. Dh'iarr i orm mi-féin a chumail ri gealladh saor agus iomlan a' chùmhnanta nuaidh. Thuirt mise nach b'urrainn mi a' chionn nach robh ni math air bith annam a chum m'fhàgail fiùghail. Thuirt ise an sin, nach robh Dia riabh ag amharc air son fiùghalachd sam bith anns a' chreutair, gur ann air sgàth Chrìosd a mhàin a rachadh gabhail rinn, agus nach b'ann air ar son féin, agus gu'n robh tairgse nan gràs uile shaor do gach neach." "Agus an neach air am beil tart thigeadh e agus gabhadh e uisge na beatha gu saor." (Tais. xxii. 17.) Ach thuirt mise, gu'n robh togradh agus tart air iarraidh anns an tairgse sin, ni nach b'urrainn mis fhaotainn annam féin, agus uime sin cia mar a b'urrainn mi tighinn?

Thubhairt mi nach b'urrainn mi aicheadh gu'm be lan deòin mo chridhe gu'n deanadh Dia mi toileach a thoil a dheanamh. "Ma ta," ars ise, "cha'n eil an togra sin annainne thaobh nàduir: oir tha sinn gu léir ain-deonach tighinn a dh'ionnsaidh Chriosd, agus uime sin tha geallaidhean a' chùmhnanta nuaidh iomlan. Cha'n eil e anns a chuid a's lugha a' cur ùigh ann an deanadas a chreutair." "Bithidh do phobull air an deanamh toileach ann an latha do chumhachd." "Bheir mi fòs dhuibh cridhe nuadh an taobh a stigh dhibh; agus buinidh mi air falbh an cridhe cloiche as 'ur feòil, agus bheir mi dhuibh cridhe feòla." (Esec. xxxvi. 26.) Thug i ni b'fhaide fainear do thaobh a' gheallaidh chùmhnanta, gu'n do cho-lionadh nan nithe sin gu léir dhuinn le Criosd, agus gu'm beil creidich a' nise fo chùmhnanta ni's fearr no bha Adamh. Dh'fhosgail i mar an ceudna suas domh nàdur fireanachaidh ann an dòigh air an robh mi tur ain-eolach roimhe sin, agus dh'iarr i orm "Leabhar aithghearr nan Ceist" a' chnuasach maille ri "Leabhar Aidmheil a' Chreideimh" dà leabhar anns am faighinn eolas falain.

Fhuair mi mòr chomhfhurtachd agus eolas bho'n chonaltradh so—agus mhothaich mi mo chridhe a' dol a mach ni bu mhò agus ni bu mhò an deigh Chriosd n'a uile dhreuchdan; agus air leam gu'n do ghràdhaich mi am modh tearnaidh so fior mhath. Fhuair mi bròn nach

robh agam roimhe air son mo pheacannan, agus mheudaich mo ghaol do mhuinntir mhath. Fathast cha robh m'uile chridhe air dlùthachadh ri Criosd; bha agam do ghnà iarraidh diamhair an deigh an lagha agus a miannachadh fireantachd dhomh féin. Fhuair mi an fhurtachd so ann am mìos a' Mhàighe 1742. Bha mi an uair sin sè bliadhna fichead de dh'aois.

## CAIB. IV.

*Anns am beil ceud-fhàs dearbhaidhean ann am anam maille r'a na h-uile eagal agus theagamh fo'n robh mi bho cheud mìos an earraich* 1742 *gu ceud mìos an earraich* 1743, *àm anns an d'rinn an Tighearna ann an cuid de thomhas mo bhanntaibh fhuasgladh agus mo leigeil as saor.*

Bha mi coltach ris an duine 'fhuair a shùilean air an leth-fhosgladh agus a chunnaic daoine 'g imeachd mar chraobhan; ach beannachd do Dhia bha e coltach ri camhanaich na maidne agus cha b'ann ri ciaradh na h-òidhche, agus mar sin dh'éirich reull na maidne,—thòisich an latha air bristeadh agus na sgàilean air teicheadh air falbh. "Agus tàrlaidh anns an latha sin, nach bi solus soilleir agus dorchadas ann: ach bithidh e 'na aon latha a bhios aithnichte do'n Tighearna: cha latha agus cha'n

òidhche bhios ann: ach tarlaidh air tra feasgair gu'm bi solus ann." Sech. xvi. 6, 7.

Thòisich m'eagal a rithist agus thainig an teagamh so gu m'inntinn, "Ciod mar eil thu air do thaghadh cha shàbhail Criosd gu bràth thu ged a shileadh tu deòir fhala air son do pheacannan?" Osbarr, bha leithid de smaointean mòra agam mu thimchioll tròcair an t-sàbhalaidh is gu'n robh mi eadhon fo amhluadh ar uair a smaointichinn am biodh i gu bràth air a nochdadh dhomh-féin, a chionn nach robh mi air dòigh sam bith am airigh air tròcair cho mòr. Chuir na smaointean so mi fo imcheist cho mòr is an uair a bhithinn ag ùrnaigh gu'n cùimhnichinn do ghnà air na briathran so, "Ciod mar eil thu air do thaghadh?" Agus air an aobhar sin nach ruiginn a leas a bhi cuir trioblaid orm féin mu thimchioll ni co mi-chinnteach. An sin fhuair mi na briathran so mar fhreagradh,—"Ach nach eil urrad de dh'aobhar agam a chreidsinn gu'm beil mi air mo thaghadh 'sa thagam a chreidsinn nach eil?" Gidheadh cha robh mi fathast comasach air a mhodh so cur an aghaidh neart a bhuairidh ud.

Bha sàcramaid suipeir an Tighearna gu bhi air a frithealadh sa' Mhaoil air an dara Sàbaid de mhìos deireannach an t-sàmhraidh 1742, agus a thaobh gu'n robh a mhiann orm a bhi'n sin chuir mi latha air leth air son trasgaidh agus irioslaichidh chum agus gu'm bithinn

uigheamaichte air son an òrduigh naomha sin, ach air dhomh a bhi ain-eolach air nàdur an fhior thrasgaidh chaidh mi mu'n cuairt do'n dleasanas sin ann am neart féin. Gidheadh, an Tighearna nach do leig dheth riabh a bhi leanmhuinn dòighean a ghràis annam mhill e an dleasanas so, agus nochd e dhomh cho gràineil sa bha m'uile dhleasanasan ann am fianais Dia Naomha Do réir na riaghailt a shuighich mi dh'eirich mi glé mhoch sa' mhadainn agus chaidh mi steach ann an uaimh creige agus thòisich mi air obair-an latha le ùrnaigh, agus sgaoil mi leabhar dubh mo pheacannan (a sgrìobh mi roimhe sin) an làthair Dhé, agus bu dìblidh an sealladh e ri fhaicinn, cha deach mi co-dhiù fad air m'aghaidh nuair a thòisich mi air fàs gle chadalach; agus, fa-dheoigh fhuair an cadal buaidh orm cho mòr is nach b'urrainn mi dad a dheanamh. Rinn mi ùrnaigh 'na aghaidh ach gun éifeachd sa'm bith. An sin ghlac mi mo Bhìoball air son leughaidh a chum 's gu'm buadhaichinn, ach dh'fhàs mo chadal cho trom is gu'n thuit am Bìoball as mo làmhan. M'u fheasgar thainig mi dhachaigh trom, dubhach, agus mi-thoilichte air dleasanas an latha a chionn gu'n robh dearbh fhios agam nach robh a leithid de thrasgadh taitneach leis an Tighearna. "An e leithid so do thrasg a raonaich mise, gu'n cuireadh duine anam fo leòn car latha? An e gu'n

cromadh e a cheann mar luachair?" Isa lviii. 5.

Air an ath latha chaidh mi do'n Mhaoil far na thachair mi ri Criosdaidhean tuigseach agus bha an cuideachd glè thaitneach leam oir cha robh aon neach aig mo dhachaigh féin, a thuigeadh mo chor, fhuair mi beagan comhfhurtachd o'n conaltradh agus o na freagraidhean a thug iad dhomh, ach fathast bha m'anam ann an trioblaid agus bha eagal orm comh-pàirteachadh de 'n òrdugh a chionn gu'n mhothaich mi as-creideamh mo chridhe bhi cho ro mhòr, agus cha b'urrainn mi urrad as aon fhianais air creideamh no gràdh fhaotainn, no gràs air bith eile, agus dh'amhairc mo shean bhuairidhean orm anns an aodainn.

Air an ath mhadainn Sàbaid shearmonaich *Mr. Hally* an t-searmoin chomonachaidh o'n sgriobtur so; "Gu'm biodh againne comhfhurtachd laidir, a theich a chum dìdeinn gu greim a dheanamh air an dòchas a chuireadh romhainn." (Eabh. vi. 18.) Feadh a bha e a liubhairt na searmoine so bha mi fo thrioblaid mhòir, agus a' sileadh nan deur, oir bha diamhaireachd mo chridhe air am foillseachadh dhomh. Bha e gu mòr air a chuideachadh a chum labhairt dhachaigh a dh'ionnsaidh cridheachan a luchd-éisdeachd; agus thog e bharr an rathaid iomadh ceap-tuislidh bu ghnà le Sàtan a thilgeadh ann an slighe na h-aiteam a bhiodh

a teicheadh a dh'ionnsaidh a' bhaile dhiona. A measg nithibh eile thug e fainear, " Mas a duine thu tha teicheadh a dh'ionnsaidh a' bhaile dhiona ni 'n diabhol a dhìcheall a chum maille chuir air do thuras, le innse dhut nach eil thu air do thaghadh, agus nach ruig thu leas a bhi ruith a chionn gu'm bi sin 'na ni diamhain. Ach abair thusa ris nach eil fhios aige co tha air an taghadh, no co nach eil, agus nach d'fhuair e riabh comas leabhar beatha an Uain a leughadh."

" Ach cha'n fhoghainn sin leis, innsidh e dhut gu'n do bhuanaich thu ro fhada ann ad pheacannan gu'm beil latha nan gràs air dol seachad cheana, agus uime sin gu'm beil e ro anmoch dhutsa ruith. Ach abair thusa ris, gur e gnothach dhorsan a' bhaile-dhiona gun iad a bhi dùinte a latha no dh'òidhche chum is ge be air bith àm a thig fear-marbh-aidh nan daoine gu'm faigh e na dorsan fosg-ailte. A rithist, their e riut nach eil thu tearuinnte an deighe dhut a dhol a stigh do'n bhaile, agus gu'm faigh fear-diolaidh na fala greim ort uair, no uairigin ; ach abair thusa ris, gu'm beil còir fhir-marbhaidh nan daoine air a' toirt suas do na leibhitich agus do na sagartaibh agus gu'm faod e a leughadh gu saor an uair a ruigeas e 'm baile, agus nach eil a chòir agus uras ni's lugha no gealladh neo-atharraichte Dhé nach urrainn breug a

dheanamh ; air chor is ma ruigeas an duine am baile-diona tha e tearuinnte ni's leòir."

Ged a bha m'uile theagamhan mar so air am freagradh, gidheadh, cha robh do mhisneach agam na rachadh air m' aghaidh gu bòrd an Tighearna, chunnaic mi gu'n robh cuireadh an fhacail agam o'n taobh mach, ach nach robh gairm sam bith agam o'n taobh steach gu dhol air m'aghaidh, mar sin chaidh mi dh'éisdeachd searmoin aig a' phailiunn far an cuala mi Mr. Mac-Aoidh a' labhairt nam briathran so ris a' cho-thional. " Cia be air bith n'ar measg a tha toileach gabhail ri Iosa Criosd 'na uile dhreuchdan, se bheatha tighinn gu bòrd an Tighearn an duigh." 'Nuair chuala mi sin air leam gu'n robh mo chridhe air a tharrainn a mach an deigh Chriosd 'na uile dhreuchan, agus gu'n robh mi toileach a ghabhail mar rìgh a riaghladh tharum cho math is ri sagart a chum mo shàbhaladh. An sin thuirt mi maille ris a mhac stròghail. " Eiridh mi agus théid mi a dh'ionnsaidh m' athar."

Ach cha bu luaithe dh' éirich mi chum dol do'n eaglais na bha Sàtan aig mo làimh dheis a chum mo bhacadh ag ràdh, " Nach eil peacadh gu leòir agad cheana air do dhruim agus an téid thu an sin mar an ceudna." An sin thuirt mise, " O ! cha téid, cha téid mis' ann." Air an aobhar sin rinn mi suidhe sìos far an

robh mi. Tacan an deigh sin co-dhiù fhuair mi mo chridhe ga'm bhrosnachadh 'chum dol do'n eaglais. Uime sin dh-éirich mi agus bha mi gu h-ealamh air mo chumail air m' ais a rithist leis a bhuaireadh cheudna. Feadh a bha mi mar so fo imcheist thainig an sgriobtur so gu'm chùimhne. "Tha mi ann an teannlachd mòr, leig dhomh a nise tuiteam ann an làmhan an Tighearna." (Eachd. xxi. 13.) Leis an so chaidh mi air m'aghaidh, ach thainig mi air falbh an deigh sin ann an dòrchadas mòr.

Bha mi tacan an deigh so a' gearan ri cuid de mo chàirdean Criosdaidh do thaobh miriaghailt mhuladach m'anma, ach cha do ghabh iad truas sa'm bith rium, agus thuirt iad gu'm b'olc a thigeadh e dhombsa bhi gearan air an dòigh sin 'nuair a bha mi faicinn muinntir eile nach tàinig cho fad air an aghaidh. Thug so mi gu cho-dhunadh nach robh mi ach am chealgair, agus gu'n robh iadsan air am mealladh 'na baireil mu'm thimchioll.

Air Di-luain chuala mi *Mr. Drummond* a' searmonachadh bho na briathran so, "Mar aibhnichean-uisge ann an àite tioram."

Thug e fainear an gné fa-leith a bha anns an uisge so seach na h-uisgeachan nàdurrach. "An uair a tha feum aig an talamh," ars esan, "air uisge agus a tha e tartmhor gealaichidh an t-arbhar agus seargaidh se as, is co-ionnan sin 's mar ni sìol nan gràs a ta air a chur ann ar cridheachan an uair a tha e as eugmhais

còmhnadh an Spioraid Naoimhe ; ach, tabhair fainear a rithist an t-eadar dhealachadh ; 'nuair a thuiteas an t-uisge nàdurrach àraichidh e luibhean fiadhain cho math ris an arbhar : ach tha uisg' an Spioraid ag àrach an arbhair a mhàin, agus a' marbhadh nan lus ; agus osbarr, faodaidh uabhas an lagha cridheachan cloiche a bhristeadh na'm bloidibh, ach tha 'm mìr as lugha de'n chloich sin fathast 'na cloich ; ach 'nuair a thig buaidh thaisichidh an Spioraid Naoimhe leaghaidh e an cridhe cloiche gu cridhe feòla." Bha na nithe so feumail dhomhsa.

Air òidhche Di-luain bha mi air mo mheudachadh am feadh a bha mi ri m' ùrnaigh dhiamhair, agus theagaisg an Tighearna iomadh ni dhomh o'n sgriobtur so ;—" Uime sin, deanaibh tuilleadh dìcheill chum bhur gairm agus bhur taghadh a dheanamh cinnteach." (2 Ped. i. 10.) Ann an so chunnaic mi nach be mo dhleasanas feoraich air tus mu thimchioll mo thaghaidh, ach feuchainn am b'urrainn mi tighinn gu eòlas a bhi air mo ghairm :—" Oir an dream a roimh-aithnich e ro-òrduich se iad mar an ceudna." Thug an Tighearna cuid de sholus domh mar an ceudna m'u fhìreanachadh agus m'u ghairm-éifeachdach ; agus mar an ceudna deagh dhòchas.

Bha sàcramaid suipeir an Tighearna gu bhi air a frithealadh ann an Cala-sràid, agus chaidh

mise do'n àite sin agus air Di-sathurn chuala mi searmoin glè shòlasach bho na briathran so ;—" A' chuilc bhrùite cha bhrist e."

Thug am ministear fainear gu'm faodadh an creideach a bhi air uairean ann an gluasad a ghràis cho lag ri caol-smùid a bhiodh de chainneil an deigh a séideadh as ; " Ach," ars esan, " am mùch an Tighearn' Iosa an caol-smùid sin ? Cha mhùch, beothaichidh se e agus séididh e air le gaoth a' Spioraid Naoimhe gus an gabh e suas 'na lasair." Bha mi gu mòr air mo bheothachadh leis an t-searmoin so. Chuala mi searmoin eile bho na cheann-teagaisg so ;—" Naomhaichidh sibh-féin ; oir am màireach ni'n Tighearna *nithe* iongantach 'nur measg." (Ios. iii. 5.) Chuala mi briathran air an toirt o'n cheann-teagaisg so leis an robh m' aigneadh air blàthachadh do'n Tighearn' Iosa. Am measg nithe eile thug am ministear fainear gu'n d'fhreagair Sàtan agus gu'n 'tubhairt e " Craiceann air son craiceinn, eadhoin, gach ni a tha aig an duine bheir e air son anma." (Iob ii. 4.) " Faicibh bhur Fear-saoraidh àrdaichte cia cho saor agus cho toileach sa leag e sìos a bheatha air bhur son." A rithist Thubhairt Siporah 'nuair a thimchioll-ghearr i an leanamh " Is fear-pòsda fuileachdach *thu dhomhsa*." (Ecs. iv. 26.) Ach dh'fhaodhadh Criosd a ràdh, Is Eaglais fhuileachdachthu dhomhsa, dhiol mi gu daor air do shon.' Air dhomh so a chluinntinn air leam gu'n robh mo

chridhe air lasadh le gràdh do'n Tighearn' Iosa Criosd a ghràdhaich mi le gràdh cho daor dh' eirich mi grad a chum a dhol a dh'ionnsaidh a bhùird am feadh a bha'n an co-thional a seinn an cùigeamh rann de na cheathramh Sàilm thar an fhichead. Agus be sin briathran cho milis leamsa sa chuala mi riabh, agus thubhairt mi, "O m'anam thig agus suidh sìos fo sgàile na fala iobairt-réitich so, agus gabh am beannachadh o'n Tighearna a ta air a cheannach le luach cho daor!" O an sealladh iongantach a fhuair mi air fulanghas an Tighearn Iosa! Ach tacan an deigh so thuit ceò agus dòrchadas mòr orm; agus bha mo chridh ga'm agairt air son tighinn chum na cùirme ann an trusgan coimheach. Cha robh mi ni bu lugha air mo thilgeadh sìos le searmoin a chuala mi on *cheud chaibidil de Shoisgeil Eoin agus an treas rann*, anns an robh cuid de chomhtharraidhean air a thoirt seachad air an aiteam aig an robh co-chomunn ris an Athair agus ris a Mhac; ni air nach b'urrainn mise còir air bith a thagar.

Mu'n àm so bha mi cluinntinn mòr iomradh m'u obair Dhé ann an *Camuslang*,* chaidh mi do'n àite sin, agus fhuair mi mòr chomfhurtachd o chonnaltradh a phobuill ri chéile mu thimchioll a féin-fhiosrachaidh. Air an t-Sàbaid bha co-chruinneachadh mòr sluaigh air

* Cumbuslang, a parish about four miles south-east of Glasgow.

tional; a leithid de shealladh cha'n fhaca mi riabh. Shearmonaich *Mr. Whitefield* o'n *cheathramh caibidil deug de Shoisgeil Mhata,* agus bha cùram mòr a measg an t-sluaigh. Ach ged a chuala mi mòr bhagraidhean air an gairm an aghaidh gach seòrsa pheacannan, cha robh fathast an drùdhadh bu lugha air a dhean-amh air m'inntinn; agus chunnaic mi, a dhaon chuid, mar a deanadh Spiorad Dhé obair orm gu'n robh e neo-chomasach do chreutair bàsmhor sam bith atharrachadh a thoirt orm. Thainig na briathran so le neart gu'm inn-tinn;—"Feuch, théid mi air m' aghaidh, ach cha'n *eil* esan ann; agus air m'ais, ach cha mhothaich mi e: Air an làimh chlì, far am beil e 'g oibreachadh, ach cha'n fhaic mi *e*; falaichidh se e-féin air an làimh dheis, agus cha léir dhomh *e*." (Iob xxiii. 8, 9.) Thainig mi air falbh as an àite so a' deanamh gàird-eachas air son buaidh an Tighearn' anns an tìr ann e dheanamh muinntir toileach ann an latha de a chumhachd.

Air dhomh a bhi tighinn dachaigh agus a beachd-smaointeach air na chuala mi, thàinig na briathran so gu'm chùimhne, "Agus tha sibhse coimhlionta annsan." (Colos. ii. 10.) ni leis am faca mi gu'm b'ann le Criosd agus leis-an a mhàin, agus nach b'ann leam-féin, a b'urrainn mi bhi air mo dheanamh coimh-lionta; agus gu'm faca Dia a' phobull mar ann an Criosd a bhi gun smal gu'n ghaoid. Nochd

an Tighearna dhomh mar an ceudna ni-eigin de lànachd Chriosd, agus m'fhalmachd féin agus m'uile dhleasanasan. Gidheadh, cuir mi'n teaghamh a thoil ann e lànachd a bhuil-eachadh ormsa. An deigh sin chaidh mi do Chomrai far na shearmonaich *Mr. Hally*, ministear na Maoile, o'n *chùigeamh caibidil de Shoisgeil Mhata;* agus chuidich an Tigh-earna leam chum feum a dheanamh, de'n treas, de'n t-sè-amh, agus de'n t-sheachdamh rann le mòr thaitneas do m'anam. Ach cha deach iomadh latha an deigh sin seachad gus na ghluais mi m'uile bhunaid a smaointeach nach robh ann gu léir ach fior mhealladh.

Tacan an deigh sin fhuair mi leabhar a bha tighinn air teagasg an fhireanaichidh, agus na caochladh sheallaidhean a bha aig muinntir air Criosd a 'nuair a dhlùthaicheadh iad ris a dh'iarraidh beatha agus slàinte, Thug ùghdar an leabhair so fainear;—" Gu'n robh ceud ghluasad a' chreideimh anns an anam a dol fo shuaicheantasan eugsamhail; mar ag amharc air Iosa, a' tighinn gu Criosd, a' teicheadh a chum a' bhaile dhiona; a' ruith a dhionnsaidh ainme mar a dh'ionnsaidh daigneach laidir, a' liubhairt an anma 'na làmhan a' cuir an dòchais 'na ainm; air chor is gu'm faod ceud gluasad creideamh ann an caochladh anamannan a bhi air dòighean air leth bho chéile. Tha aig cuid seallaidhean ni's soilleire air Criosd, agus comas ac' air creidsinn ann

ni's treise; feadh a tha cuid eile ni's laige ann an creideamh. Agus mar bha fear marbhaidh nan daoine a' ruith le cabhaig a theasraiginn a bheatha a dh'ionnsaidh aon de na bailtean diona, dh'òrducheadh dha dol a steach do'n bhaile bu dlùithe dha; is co-ionnan a tha dleasanas agus còir nam peacach 'nuair a chì iad an staid thruagh, teicheadh air ball a dh'ionnsaidh Chriosd an slànaighear mòr; agus a dh'ionnsaidh an ni sin annsan is soilleire tha iad a' faicinn, agus a's dlùithe dhaibh. Agus ged a tha oibraichean soilleir creideimh ann an Criosd air caochladh dòighean; gidheadh, anns an iomlan tha iad a' co-chòrdadh ann a mheud is gur ann an aon Chriosd a tha iad a' creidsinn air son glanadh bho pheacadh agus beatha fhaotainn. Tha iad gu léir a' teicheadh a dh'ionnsaidh Chriosd air son dìdeinn agus tha iad sàbhailt."

Dh'fhoillsich an Tighearna mi leis na briathan ud air sheòl is gu'n robh comas agam air mo mhearachd fhaicinn agus dlùthachadh ri Criosd mar Shlànaighear freagarrach do'm chor.

An deigh sin chaidh mi do Chill-Saoidh agus air an t-slighe bha mi air mo lionadh le gnè de dhòchas gu'm bristeadh Dia mo dheimhleibh dhiom agus mo leigeadh fasgaoil; ach dh'eirich as-creideamh an aghaidh mo dhòchais agus dhorchaich e gach ni a rithist. Air òidhche Di-luain bha mi air faotainn farsuinneachd ann an ùrnaigh agus m'anam air a tharrainn a mach

an deigh Criosd iomlan, agus thainig mi air falbh a' deanamh gàirdeachais anns an Tighearna agus á mhathas ; ach cha b'fhada gus na thòisich mi air mo shaoilsinn féin faoin, agus a fàs mòralach á mo dhleasanasan. Co-dhiù, cha do cheadaich an Tighearna do'm uabhar séideadh suas, oir goirid an deigh sin nochd e dhomh tuilleadh de dhiomhaireachd fhalaich a pheacaidh a bha gabhail còmhnaidh fathast ann am chridhe; ni a bha na mheadhon air m'irisleachdadhadh a chum na h-ùrach. Thug e air falbh m'uile phàirtean air chor is gu'm bu ghann a b'urrainn mi beannachd iarraidh ro' mo thròcairean coithcheann, agus tharrainn e bhuam ann an tomhas a ghràs agus dh'fhàg e mi gu gleachd ri iodhalan mo chridhe féin. Thuit a leithid de dhòrchadas agus a mharbhanachd air m'inntinn air chor is nach b'urrainn mi smaointeachadh, no miannachadh, no ni a bha math a dheanamh.

Bhuanaich mi anns an staid so bho thoiseach mìos deireannach an fhoghair 1742, gu meadhon mìos meadhonach a' gheamhraidh, a' gleachd ri mo nàdur truaillidh féin, agus a' smaointeach gu'n robh mi air mo thoirt suas do dhroch rùintean agus do dh'inntinn mhi-chéillidh. Fa-dheòigh chuir mi cuid de thìm air leth gu staid m'anma fhiosrachadh a dh'fheuch an robh coltas slàinte air oibreachadh annam. Feadh a bha mi smaointeach air an ni so, thàinig an Sgriobtur so gu'm chùimhne, —" Agus dh'amh-

airc esan suas agus thubhairt e; tha mi faicinn daoine mar chraobhan ag imeachd." (Marc. viii. 24.) An sin shaoil mi gu'm faca mi fann sholus air mo staid féin nach b'urrainn solus nàduir a thaisbeanadh dhomh gu bràth; Esan a thug orm gu'm faca mi, ge b'ann gu dòrcha, na nithe so a tha thar solas nàduir ni e fhathast 'na àm féin agus 'na dhòigh féin m' aiseag gu làn-sholus chum is gu'm faic mi gach ni gu soilleir.

Bha mi mar an ceudna gu mòr air mo mhisneachadh le leughadh an Sgriobtuir so;—" Air dhomh bhi dearbhta as an ni so féin, eadhon an tì a thoisich deagh obair annaibh, gu'n coimhlion e i gu latha Iosa Criosd."

'Nuair a chaidh mi mach air feadh nan raon a bheachd-smaointeachadh an deigh dhomh an dara caibidil de Shoisgeil Mhata a leughadh, rinn m'anam gàirdeachas air son Slànaighear a thighinn a dh'ionnsaidh an t-saoghail, agus fhuair mi ni bu mho dh'fharsuinneachd no b'àbhaist dhomh do thaobh ùrnaigh. Bha smaointean milis agam rè an latha m'u ghràdh Dhé air son e chur Chriosd a shàbhaladh pheacach.

Air an dara latha de mhìos deireannach a' gheamhraidh 1743. Be sin an t-Sàbaid air an d'fhosgail an Tighearna mo shùilean a chum an Eadarmheadhonair fhaicinn 'na uile dhreuchdan, on Sgriobtur so;—" Ach uaithesan a ta sibhse ann an Iosa Criosd, neach a

rinneadh dhuinne le Dia 'na ghliocas, 'na fhireantachd, naomhachd, agus na shaorsa." (1 Cor. i. 30.) Chunnaic mi a leithid de shealladh glòrmhor de an Tighearn' Iosa Criosd air fhoillseachadh anns na briathran so nach bi mi chaoidh comasach air aithris.

*Anns a' cheud àite.* Ghabh mi beachd air Criosd mar ghliocas, no mar fhaidh, air a sheuladh leis an Athair ris an dreuchd so; se sin ri ràdh, chum toil Dé a theagasg dhomsa; agus gu'n chaill mi co-chomunn ri Dia, agus gach eolas slàinteil air, agus gu'n robh an Tighearn' Iosa Criosd air a dhanamh dhomhsa le Dia 'na ghliocas, chum eolas ceart a theagasg dhomh air an Dia neo-ainichte do'n d'rinn mi gu h-aineolach aoradh; (Gniomh xvii. 23,) agus an uair a chreach an diabhol Adamh ann an staid neochiontais, is mòr gu'm b'fhasa mise mhealladh a nise le sgàile na diadhachd a ghabhail thugam air son na brìghe; gu sònraichte chionn gu'm beil mi falamh de gach gliocas spioradail.

Chunnaic mi mar an ceudna gu'n robh e air a dheanamh le Dia dhomhsa 'na ionracas, no 'na Shagart; agus mar an ceudna am feum a bha agam air mar iad sin, a chionn nach robh fireantachd cheart agam a bhuineadh dhom féin ann an làthair Dia naomha. Leig Dia ris domh farsuinneachd a reachd nèamhaidh a riugeas gu dearbh smuaintean mo chridhe, cho math sa dh'ionnsaidh gniomharan mo bheatha. Bha mo bheul mar so air a dhùnadh agus dh'fhàs

mi ciontach an làthair Dhé. (Rom. iii. 19.) Aig an àm cheudna bha mi dearbhta, nach b'urrainn-mi a chaoidh le mo dheanadas, no le'm fhulangas féin ceartas Dé a riarachadh. Ach thoilich an Tighearn a Mhac gràidh féin a nochdadh dhomh, mar a tha e; "Naomha, neo-lochdach, neo-thruaillidh, agus air a dhealachadh o pheacaich; mar uan gun lochd gun smal, chum ceartas iomchaidh a riarachadh an àite pheacach;" agus gu'm b'ann leis an ìobairt luach-mhoir so a b'urrainn mo pheacannan-sa bhi air a mathadh; agus gu'm be ùmlach Chriosd do dh'uile iarrtasan an lagha, ann an deanamh na dh'iarr e, agus ann am fulang na rinn e bhagradh, gu'm bithinn air mo leigeil as saor o dhìteadh, agus gu'm bann leis an ùmhlachd a thug an Tighearn Criosd as urrainn mi seasamh coimhlionta fa-chomhair a cheartais, agus gu'm feum an fhireantachd so a bhi ri cur as mo leth-sa agus air a gabhail do'm ionnsaidh le creideamh a mhàin.

Chunnaic mi nise gu'n robh e air fhireanachadh ann am shàbhaladh an uair a bha mi air mo thoirt air taobh-staigh a' chùmhnanta nuaidh, mar bhiodh e gu dearbha roimhe sin, ann am dhamnadh am feadh a bha mi fo'n t-sheanna chùmhnanta. "Tha esan firinneach agus ceart, chum *ar* peacannan a mhathadh dhuinn." (1 Eoin i. 9.) 'Nuair a thug mi fainear fireantachd Mhic shiorruidh Dhé air a thoirt seachad dhomh-féin ann an rathad cùmh-

nanta, uaithe-san mar cheann a' chùmhnanta, rinn m'anam gàirdeachas an taobh a staigh dhiom, dh'fhosgail mi, mo shùilean mar gu'm b'eadh, ann an saoghal ùr, agus chunnaic mi nithe glòrmhor a bha roimhe sin air am falach uam. Mu'n àm sin fhuair mi solus iongantach o leughadh litrichean Phòil a chum nan Galatianach agus nan Romanach, &c. &c. Chunnaic mi gu'n robh an leabaidh fada gu leòir chum m'anam sgìth a shìneadh oirre gu fois, agus gu'n robh a brat farsuinn gu leòir a chum m'anam lomnochd agus ciontach a shuaineadh ann. " Tha mi a' deanamh gàirdeachas ann an Criosd m'ionracacas."

Chunnaic mi Criosd mar air a dheanamh dhomh 'na shaorsa, no 'na Rìgh, agus mi féin a'm thràill a chaidh a reic ris an diabhol, agus ri ana-miannabh mo chridhe féin, chunnaic mi mar an ceudna gu'n robh na fiachan anns 'na thuit mi cho ro mhòr is nach robh ni sa'm bith ach ionmhas rìgh ro bheairteach a b'urrainn da'n dioladh, agus gu'n robh an duine laidir a bha gleidheadh an taighe 'na dhaormunn treun air a dheagh àrmadh, agus daighnaichte air gach dòigh, air chor is nach robh ni sam bith ach duine mòran bu laidire na e-féin a bheireadh buaidh air. " Ach mar so deir an Tighearna; Bheirir eadhon cobhartachd an fhir laidir uaithe, agus théid creach an fhir uabhasaich as; oir gleacaidh mi ris-san a ghleacas riut." Isa. xlix. 25.

Chunnaic mi gu'n robh Criosd mar Fhear-saoraidh uidheamaichte air son a dhreuchd, gu'n robh e lan-chomasach an luach ìocadh, agus lan-chumhachdach a chum buaidh a thoirt air a nàimhdean " Oir annsan thoilich an t-Athair gu'n gabhadh gach lànachd còmhnaidh." Tha e comasach air tearnadh gus a' cheum is faide mach; agus co aige tha fios cia cho fad sa' tha'n ceum sin a mach? Air leam gu'm faic mi am Buaidhear treun a' tighinn a nuas bho néamh! Agus a' deanamh gréim air an dràgon an t-shean-naithir-nimhe sin, agus a' toirt dheth na h-armachd a bh' aige ann am chridhe agus ann am nàdur anns am beil e a' cur a mhòr dhòchais; —*se sin r'a ràdh,*—dòrchadas, aineolas, as-creideamh, gamhlas; agus a' cur armachd féin na h-àite; *se sin;*—solus, eòlas, creideamh, agus gràdh, &c.

An sin chunnaic mi gu'n robh éirig anma na ni nach b'urrainn na bha de dhaoine air talamh no de dh'ainglean air nèamh a dhioladh le'n uile shaibhreas agus neart. Seadh, nach robh aon ni bu lugha na saibhreas do-rannsaichte Chriosd a b'urrainn na fiachan a dhioladh; agus nach robh aon ni bu lugha na uile chumhdachd Chriosd a b'urrainn buadhachadh an aghaidh Shàtain,—Chunnaic mi nach robh Criosd a mhàin 'na ghliocas agus 'na fhìreantachd dhomh, ach gu'n robh e dhomh mar an ceudna mar naomhachadh agus mar shaorsa; uime sin rinn mi uaill a m' anmhuinneachd a chum is gu'm

biodh Criosd agus uile dhreuchdan air an ard chliùthachadh. Bha mi air mo thoirt gu fhaicinn gu'm be Crìosd na h-uile anns 'na h-uile, agus gu'n robh mi-féin mar neo-ni.

Is e so bunaid mo dhòchais, mo chomh-fhurtachd, mo shuaibhneas, agus mo dhìdeinn. Agus a nis O m'anam ciod i do bharails air Criosd? nach e is àilidh a measg dheich mìle agus a ta gu léir so-ghràdhach? Nach e t-uile shlàinte agus t-uile mhiann? Se, se gu deimin!

Air feasgar na Sàbaid sin, an deigh dhomh a' chuid bu mhò de'n latha a chaitheamh a' beachd-smuainteach air an lànachd a ta ann an Criosd; chunnaic mi cho freagarrach sa bha e do'm chor air gach dòigh; agus mar gu'm beadh, ghairm mi air mo *cheud as-creideamh* a dh'fheuchainn an robh ni sam bith aige 'an agaidh an t-Slànaighear iomlain so, a bha nis' air fhoillseachadh dhomh anns an t-soisgeil; ach aig an àm so cha bu dàna le as-creideamh e-fein a nochdadh a'm làthair. Ghairm mi gu bithcheanta an Sgriobtur ro-ainmaichte gu bhi agam mar chòraichean air an òighreachd, nèamhaidh, oir chunnaic mi gu'm beil e a' cumail nis mò no 's urrainn mi' sgrìobhadh no aithris. O is farsainn e!

Air dhomh searmoin a chluinntuinn bho'n cheann-teagaisg so, Gniomh. xxvi. 18, fhuair mi mor chumhachd agus beatha a' tighinn a' cò-lorg an fhacail air a shearmonachadh, agus an uair a bha cotharraidhean Sgriobturail air a

thoirt seachad air a' mhuinntir a' fhuair am peacannan air a mathadh thug Spiorad an Tighearna fianais le mo spiorad-sa gu'n robh mi-féin a measg na h-àireamh shona sin. Thuirt am ministear, "Sibhse uile a fhuair mathanas ann bhur peacannan thigibh agus gabhaibh ioghnadh á saibhreas a ghràis sin leis am beil bhur peacannan air a mathadh dhuibh." Bha m'anam an sin air a lionadh le iongantas cho mòr air son saibhreas nan gràsan nèamhaidh, do'm thaobh féin, peachach cho truaillidh sa bh'ann, air dòigh as gu'm b' ann air éigin a chùm mi orm féin o labhairt a mach anns a' cho-thional.

Bha iomadh togail suas agus tuiteam-sìos agam an deigh sin, gus an sè-amh latha de mhìos deireannach a' gheamhraidh, 1743, a be latha na Sàbaid. Chaidh mi do dh'eaglais ar sgìreachd; agus chuir am ministear an céill gu'm be dleasanas a phobuill, cùirt teach Dhé a fhrithealadh, agus mar dhearbhadh air an ni sin labhair e an Sgriobtur so,—"Agus coinnichidh mis thu an sin agus labhraidh mi riut o uachdar na cathair-thròcair." (Ecsod. xxv. 22.) Bha mi toilichte chionn gu'n robh mi anns an àite anns an do gheall e tachairt r'a phobull; agus bhlàthaich mo chridhe le gràdhe do Dhia. 'Nuair a thàinig mi dhachaigh bha mo chridhe gu mòr air a mheudachadh, agus mo smuaintean air lasadh; ach fhuair mi an dearg nàmhaid sin *féin-shéis* a bhi fàs mòr ann am chridhe. 'Se

so an nàmhaid a ta measgadh uisg' ann am fhion do ghnà. Tha e spuinneadh Dhé de chliù a' ghràis agus mi-féin de an t-suaimhneas a dh'fhaodainn a mhealtuinn.

Air an òidhche sin féin, an deigh dhomh a dhol do'm leabaidh, thòisich mi air smaointeach air na nithe a rinn an Tighearn' air son m'anma; agus fhuair mi mòr shìth inntinn. Bha mo smuainteann a' gabhail beachd air mo staid a thaobh nàduir, agus an truaighe bha da'm leanmhuinn feadh a bhuanaichinn anns an staid sin, agus cho liugha cunnard do'n robh mi buailteach agus fa-dheòigh, cho *fann* agus *an-dòchasach* sa bha mi dhiom féin.

Rinn mi 'n Sgriobtur so a leanas, rè beagan ùine na chuspair do'm smaointean,—" Cha do ghabh sùil air bith truas dhiot, a chum aon ni dhiù so a' dheanamh dhut, a' dheanamh iochd ort; ach bha thu air do thilgeadh a mach anns a' mhachair sgaoilte, le gràin do t'anam air an latha san d'rugadh tu. Agus an trà a ghabh mise seachad dlù dhut, agus a chunnaic mi thu salach ann ad' fhuil féin, thubhairt mi riut, *agus thu* ann ad fhuil, Mair beò; seadh, thubhairt mi riut, *agus thu* ann ad fhuil, Mair beò." (Esec. xvi. 5, 6.)

O! an gràdh a' chunnaic mi air a labhairt anns a' chaibidil so, tha e fad os-ceann ni's urrainn mi aithris! 'nuair a chunnaic mi, mar gu'm b'eadh, an Iosa thruacanta dol seachad orm feadh a bha mi air mo loirigeadh ann am fhuil

féin, agus e 'g ràdh rium, "Mair beò." Bha'n t-àm so gu deimhin 'na àm gràidh dhomhsa, cnuimh thruaillidh, 'Nuair a chunnaic e mi ceangailt' anns an t-sloc anns nach robh uisge, chuir e fa'sgaoil mi le fuil a' chùmhnanta shiorruidh, O! an gràdh gun chrìch, cha'n eil mi a mhàin ach a' tarrainn sgàile thairis air 'nuair a tha mi dol a' labhairt air a' chuspair so. O! manam thig agus bi air do shlugadh suas le iongantas air son a ghràidh so; an gràdh gun chrìch so dhòmhsa ceann-feadhna nam peacach. O m'anam gabh iongantas air son cho saor sa' tha e! saor gu'n luach sam bith. O! manam an e ni sam bith a chunnaic e annadsa thug air do ghràdhachadh? agus cha'n e mhàin do ghràdhachadh, ach do thabairt da ionnsaidh féin ann an cùmhnanta pòsaidh. Biodh ioghnadh oirbh O nèamhaibh air son a' ghràidh so! O ainglean faicibh-sa am pòsadh iongantach! O naoimhibh, agus sibhse shluaigh saoirte an Tighearna, aig am beil bhur còir shònraichte, cha'n ann a mhàin air a phòsadh fhaicinn, ach a bhi n'ur bean-bainnse,—n'ur bean phòsd do'n Uan! O thigibh agus gabhaibh beachd air a ghràdh a tha eadar sibhse agus bhur fear-pòsda! "Oir is e t' fhear-pòsda do chruithear; 'se Tighearna nan sluagh is ainm dha; agus is e t'fhear-saoraidh Tì naomh Israeil; goirear Dia an domhain uile mar ainm ris." (Isa. liv. 5.) O m'anam biodh nàir ort tachairt ri leithid de dh'fhear-pòsda ann an luideagan salach

t-fhéin-fhìreantachd ; gabh ris an trusgan a ta air a thaisgse dhut anns an t-soisgeil: oir is e sin an trusgan, agus cha'n e trusgan eile ni t'fhàgail taitneach ann am fianais Dé.

Air an òidhche sin féin bha mi air mo lionadh cho mòr le iongantas á gràdh Dhé an Crìosd is gu'n do thréig an cadal mo shùilean, cha do chuir mi a leithid de dh' òidhche seachad riabh roimhe. Anns a' mhadainn chaidh mi mach feadh nan raon a dh'ùrnaigh agus a chliùthachadh Dhé air son na rinn e do m' anam. Ma bhios aoibhneas air nèamh air son aon pheacach a ni aithreachas, O cia cho mòr sa dh'fheumas aoibhneas a pheacaich a bhi. Bha " m' aoibhneas do-labhairt agus làn de-ghlòir." Oir lion " sìth Dhé a tha dol thar uile thuigse" m' anam. An deigh dhomh tighinn dachaigh agus an treas Sàlm thar a' cheud, agus an ceathramh Sàlm thar a' cheud a leughadh, shaoil leam gu'm b'urra mi a dhol ann an co-shéirm ris an t-Sàlmadair a ghairm gach ni aig am beil bith a chum an Tighearn a mholadh. " Is e an Tighearna cuibhrionn m' oighreachd. Thuit mo roinn dhomhsa ann an ionadaibh aoibhneach ; seadh, tha oighreachd thaitneach agam." (Salm xvi. 5, 6.)

Bha mi air mo cho-éigneachadh leis a' ghràdh so chum m'anam a thoirt suas do'n Tighearna a cheannaich e le luach cho daor. Bha smaointean pilleadh ri saoghal cealgach, agus ri diabhol buaireanta glè throm orm ;

thuirt mi,—" Mo thruaighe! mo thruaigh! is éigin dhomh suidhe sìos a rithist an cois abhainn Bhàbaloin agus gul, agus mo chlàrsach a chrochadh air an t-seileach maille ris a' chuid eile de 'mo bhràithrean." Ach beannaichte gu'n robh ainm an Tighearna, a thug dhomh an trà-bìdh so a chum mo mhisneach a chumail suas air mo thuras.

'Nuair a bha mi sgrìobhadh nan nithe so bha mi air uairean air mo thoirt suas le ioghnadh gràidh cho mòr is nach b'urrainn mi ni sam bith a sgrìobhadh; agus air àm eile bhithinn am thuil dheur. Oir ge be uair a sheallainn air an Dia sin a rinn mi lot rinn mi bròn air a shon agus cha mhò chumainn mo shùilean bho shileadh no chumadh an sneachd e féin bho leaghadh 'nuair a dh' eireadh a' ghrian air 'na làn-teas. Fhuair mi mòr mhothadh eadar am bròn so agus *mo cheud bhròn laghail.* Bha bròn an lagha air a choéigneachadh le neart cainnt' agus dearbhaidh, ach bha 'm bròn so saor agus fior-ghlan. Mhothaich mi cudthrom gràidh a' faotainn buaidh air mo chrìdhe agus shaoil mi gu'n robh uile cheud-faithean m' anma mar an taobh a staigh de dh' uaireadair a' bras ghluasad gu léir; oir bha briathran Chriosd 'na spiorad agus 'na bheatha. Eoin. vi. 63.

Air an ath mhadainn chaidh mi mach air feadh nan cluan a' smaointeachadh. Bha m'anam air a lionadh le gràdh do Dhia, agus a'

cnuasachadh nithe matha. Shéid a ghaoth gu deimhin air mo lios, agus thugadh air a spìosraidh an cùireachd a bhrùchdadh a mach. An deigh ùrnaigh, thòisich mi air amharc air na h-ionadan anns bu ghnà leam a bhi 'g 'iarraidh an Tighearn' an uaigneas agus thubhairt mi, —" O m'anam faic an t-àite anns bu ghnà leat a bhi ri bròn air son làthaireach Dhé gun a bhi maille riut; faic e nise bhi 'na Bhethel, far am beil thu a' mealltainn co-chomuinn ris! A rithist O m'anam! faic an t-àite so anns an robh thu a' triall ann an duibhre dorchadais, faic e nis' a bhi na àite anns ann beil " Grian na Fireantachd" a tha deallradh anns an iormailt as aird de ghlòir an deigh na neoil a' sgaoileadh, agus a' boillsgeadh a dh'ionnsaidh t'anma, agus a' toirt ort imeachd ann an solus a ghnùise! O m'anam faic an t-àite anns an robh thu aon uair air do lionadh le smaointean an-dòchais; faic e nis' an uair a tha na smaointean sin air an trusadh a steach agus air a socrachadh air a' chuspair shiorruidh, iongantas naoimh agus ainglean, eadhon an Tighearn Iosa Criosd!" Bha na seallaidhean so do-labhairt agus ni's liugha r'an àireamh na's urrainn mi a sgrìobhadh.

Bha feasgar Sàbaid sè-amh latha ceud mìos an earraich, 1743, na h-òidhche air bu chòir dhomhsa cùimhne bhi agam fhad uile laithean mo bheatha; agus mheal mi fòis mhilis inntinn gu òidhche Dir-daoin 'nuair a bha sgàile air a

tharainn bharr nan nithe so chum a' theagasg dhomh gu'n robh mi gu bhi beò tre chreideamh agus nach b'ann tre mhothachadh. Thug Sàtan agus droch chridhe mi-chreideach ionnsaidh uabhasach orm chum toirt orm gach ni a sgrìobh mi a' losgadh, ag ràdh, na'm be is gu'm faiceadh neach sam bith e gu'm meudaicheadh e mo dhìteadh ann an ifrinn. Ach glòir do Dhia a chronaich an nàmhaid, agus a chùm mise bho chomharraidhean sònraichte a ghràidh a thug e dhomh a losgadh. Bha mi mar an ceudna air mo chòmhnadh a chum sealltainn air Iosa agus a bhi an dòchas ri nì bu mhò fhaicinn na chunnaic mi fathast.

Mheal mi mòran de lâthaireachd an Tighearn anns gach dleasanas, ach air an dara latha fichead de cheud mìos an earraich 'nuair a bha mi dol a dh'ùrnaigh bha mi ann am modh sònraichte air mo lionadh le ioghnadh gràidh air son cho saor 'sa bha gràs diadhaidh dhomh féin an neach bu truaillidh de a chreutairean, agus am feagh a bha mi smaointeach air an ni sin thàinig an Sgriobtur so gu'm chùimhne ;— " Cò thusa, O ! shléibh mhòir? Roimh Sherubabel *fàsaidh tu a' d'* chòmhnard ; agus bheir e mach a' chlach-chinn le h-iolach *a' glaodhach*, Gràs, gràs gu robh dh'i." (Secha. iv. 7.) Cò thusa O ! a shléibh mhòir nan ea-ceartan ? roimh an Tighearna Iosa Criosd *fàsaidh tu a'd'* chòmhnard. Cò thusa O ! ua-bheisd mhòr na h-aingeachd agus na truailleachd ? nach

urrainn an gràs so a' ghlanadh? Cò thusa O! a pheacaich chruaidh-chridhich? nach urrainn an gràs so a thaiseachadh. O! an gràs iongantach rìoghail so, saor ghràs a ruigeas a dh'ionnsaidh Maneseth fhuil-thartmhor, agus a' chum Shaul ghear-leanmhuinnich, agus do'm ionnsaidh féin ceann-feudhna nam peacach. Cò thusa O! a pheacaich mhàirbh? nach urrainn an gràs so a thoirt beò. Cò thusa O! a thràill pheacach, nach urrainn an gràs so a chuir fa-sgaoil? Cò thusa O! a pheacaich dhaibhir nach urrainn an gràs so a dheanamh saibhear?

O! m'anam thig agus gabh beachd ghràidh air a' ghràs rioghail so, a bheir a nuas daighnaichean laidir Shàtain, agus gach inntinn a dh'ardaicheas i féin gu ùmhlachd Chriosd. Is cuan e a shluigeas suas m' uile smuaintean, oir ciod as urrainn creutair crìochnach a thuigsinn mu'n thimchioll an ni sin a tha neo-chrìochnach? O! m' anam fan gu foighidneach ris an Tighearna agus bi do ghnà ag amharc a mach air son tighinn na cloiche-cinn le h-iolaich; seadh le iolach an ard-aingil, agus le fuaim na trompaide deireannaich' a' glaodhaich riut-sa éiridh á t-ùir, agus eigheach; gràs, gràs gun robh dh'i O m'anam! amhairc air a chloich-oisinn bheò so, a "dhiùlt na clachairean, ach a rinneadh na clach cheann na h-oisinn!" O m'anam! amhairc air a chloich bhunaid so a ta air a leagadh ann an Sion air am faod thu le muin-

iginn mhath do chòmhnaidh shiorruith a thogail! O m'anam! fuirich gus am bi gràs air a chrùnadh le glòir; gus am bi a chlach-oisinn thaitneach air a càradh air ceann na h-oisinn, an sin éighidh mi, Gràs, gràs gu'n robh dh'i fad linn na bith-bhuantachd!

'Shaoil mi gu'n robh mo chòmhrag a nis' faisg air a ceann agus gu'n dh'fhuair mo pheacannan an leòn bàis air dòigh is gu'm faodainn beagan fois a ghabhail, agus nach ruiginn a leas a bhi do ghnà air freiceadan, a dh'fheuchainn an robh an nàmhaid do réir gach coltais, màrbh. Ach a chum mo mhòr ioghnaidh fhuair mi na peacannan air an tug mi buaidh roimhe sin air bheag spàirne 'g athbheothachadh a rithist agus a mùigheadh bristeadh a mach a chum iomairt.

Thòisich mi sin air faighinn coire dhomh féin, ag ràdh gu'n thòisich mi air tiunndaidh gràs Dhé gu diamhanas, gidheadh, dh'fhuathaich mi a leithid sin de smuaintean le ghràin mhòr, agus a dh'aindeoin a bhuaridh obainn so mhothaich mi tre ghràs gu'n robh mi gu mòr ag aomadh, a chionn gu'n robh mòran air a mhathadh dhomh. Thachair mi ri cuid a thubhairt gu toibheumach, " na'n robh gach ni ri chuir as leth gràis, gu'm faodadh daoine dheanamh mar thogradh iad." Ach gu'm a beannaichte gu bràth gu'n robh ainm an Tighearn a theagaisg dhomhsa an t-atharrach, agus a thug orm a thuigsinn le féin-fhiosrachadh

milis nach robh ni sam bith cho éifeachdach gu bristeadh mo chridhe cruaidh ri sealladh tre chreideamh air Iosa air a lot air son mo pheacannan.

Chaidh mi le mo ghalar muladach a dh'ionnsaidh an léigh mhòir, agus ghlaodh mi, "O is duine truagh mi co a shaoras mi o chorp a' pheacaidh agus a bhàis so." Ghabh mo pheacannan a leithid de ghréim orm air chor is nach robh mi comasach air sealltainn suas. Thainig caochladh earrannan de an Sgriobtur gu'm chùmhne : agus thainig a' cheud chaibidil de dharra litir an abstoil Eoin le mìlseachd mhòr. Thug an Tighearna dhomh mòr shealladh air Criosd mar fhear-tagraidh, ni a chum mo smuaintean air ghluasad fad iomadh latha.

*Anns a' cheud àite.* Chunnaic mi gu'n robh fear-tagraidh an lagha 'na dhuine fileanta agus deas-labhrach a b'urrainn a' chùis a thagradh roimh aghaidh nam morairean-dearga, agus gu'n robh e do ghnà air a thuarasdalacahd leis a' mhuinntir nach b'urrainn tagradh air an son féin. An sin ghabh mi beachd air an Tighearn' Iosa Criosd mar fhear-tagraidh glòrmhor air son pheacach ; " aig an robh teangha nan daoine fòghluimte, *do'm* b'eòl facal a labhairt an deagh àm do'n *anam* airtneulach," air dòigh is gu'n thog gach neach a chunnaic e fianais, agus gu'n ghabh iad iongantas mu na briathran gràsmhor a thainig a mach ás a' bheul, oir an uair a labhair e cha b'ann mar an luchd-tagraidh so ; " Oir theagaisg e mar neach aig

an robh cumhachd agus cha b'ann mar na sgrìobhaichean." Mata. vii. 29.

*Anns an dara h-àite.* Chunnaic mi nach bu chòir dhomh féin nach robh eolach air an lagh tighinn roimh làthair nam morairean-dearga chum mo chùis a thagradh; cha'n éisdeadh iad rium a chionn mi bhi aineolach air briathran agus riaghailt an lagha, ach na'm faighinn fear-tagraidh, gu'm biodh co-fhulangas aige ri m'anmhuinneachd, agus gu'n deanadh e conaltradh diamhair rium mu dhéighinn mo chùis-lagha agus an uair a rachadh e fa chomhair nam morairean nach biodh m'aineolas féin air a dheanamh folaiseach a chionn gu'm be m' fhear-tagraidh a bha labhairt agus a sheas ann am riochd. An sin chunnaic mi na'n tiginn an làthair Dhé uile-chumhachdaich, aig am beil a shùilean cho glan is nach urrainn e amharc air a' pheacadh a's lugha, nach éisdeadh e rium a thaobh a naomhachd: agus gidheadh, ged a dh'éisdeadh e rium gu'n deanadh mo bhriathran féin mo dhìteadh. An sin chunnaic mi am fear-tagraidh glòrmhor an Tighearn Iosa Criosd am breitheamh beannaichte sin a thug breth air gach taobh, a ni " e-féin a nochdadh ann am fianais Dhé air *mo shonsa,"* (Eabh. ix. 24,) a chum seasamh am riochd agus mo chùis agradh agus truas a ghabhail ri m'anmhuinneachd. O an sealladh a thugadh dhomh air Dia sa'n fheòil, O ciod an dànadas leis am faod mi tarrainn dlù do Dhia ann am pearsa Chrosd?

Glòir do Dhia air son na "slighe nuaidh agus bheò a choisrig e dhuinn tro'n roinn-bhrat, 'se sin ri ràdh tre fheòil féin." Chunnaic mi gu'm be so a mhàin an t-slighe a dh'ionnsaidh an Athar; agus gu'm b'ann le m'aonadh ri Criosd, (a' chionn gu'n do ghabh e air féin mo nàdur,) a b'urrainn mi m' Athair a ghairm ri Dia. "Oir annsan tha uil' iomlanachd na diadhachd a' gabhail còmhnaidh gu corporra." Cia cho sòlasach sa tha e smaointeachadh air Dia a bhi am nàdur féin! nach iongantach an ni aonadh an dà nàduir ann an Criosd! Tha beachd creideimh air an so soilleir, feadh a tha solus nàduir cho doilleir ri tolla-dhubh.

*Anns an treas àite.* Chunnaic mi gu'n do shàbhail luchd-tagraidh an lagha an luchd-dò-bheirt a thuarasdalaich iad le ceilg agus fiaradh an lagha; air uairean eile cha b'urrainn iad le meadhon sam bith am feum bu lugha dheanamh dhaibh. Agus gu'm bu mhinig a chum iad iomadh creutair bochd ann an ìmcheist mhòir. Ach chunnaic mi glòir gu'n chomais an Fhir-thagraidh ghlòrmhor so nam peacach, gu'n do shàbhail e am fear dò-bheirt a dhearb as, cha'n ann air uairean ach aig gach àm, agus sin a' chum mòr chliù lagha agus ceartais, a' co-lionadh an lagha agus ag ùmhlachd dha anns gach ceum da reachd le ghionmhuinn naomh' agus le chaithe-beatha gun lochd, agus mar an ceudna gu'n do riaraich e an ceartas diadhaidh le bhàs fiùghail agus le fhulangas,

agus uime sin nach eil Criosd a mhàin na Fhear-eadar-ghuidhe chum tròcair agairt, ach na Fhear-tagraidh a chum tagraidh an lagha, le e bhi toileach sin a' dheanamh air sgàth fhìreantachd féin, &c.

Chunnaic mi, 'nuair a thainig neach bochd air a dhìteadh leis an lagh a chum an Fhir-thagraidh so a chuir 'na riochd a' thagradh a' chùis nach do chùm e inntinn an imcheist mar dheanadh luchd-lagh' eile, cha do chùm, a dhaindeoin cho mi-choltach 's da'n robh a chùis-dhìtidh o'n chaidh a' chùis a chuir ann an làmhan an Fhir-thagraidh so, cha'n eil eagal dà, oir thug e fhacal, agus mar an ceudna' bhòid, ni is e fìrinn, gu'n toir e tuileadh a's buaidh tre eadar-mheadhonaireachd. Eabh. v. 17, 18.

*Anns an àite m'u dheireadh.* Chunnaic mi 'nuair a thigeadh duine ain-eolach gun fhòghlum, neo-eolach air an lagh chum an Fhir-lagha a thuarasdailicheadh e gu tagradh air a shon gu'n tuigeadh am fear-lagha sin brìgh na bha 'n duine labhairt, ged nach b'urrainn e labhairt gu snasta, grinn, agus uime sin gu'n cuireadh am fear-lagha ris agus gu'n tugadh e uaithe mar a b'àile leis a' chum an gearan a dheanamh ni b'iomchaidh ri cùis-lagha an duine. Mar an ceudna chunnaic mi 'nuair a thàinig mi-féin a chum an Fhir-thagraidh gun chomais so gu mo chùis a thagradh air mo shon agus a dh'innis mi dha a chùis lagha, (ged bu mhath a bha fios aige féin air a' sin roimhe,) gu'n thuig e mo

chainnt ghăgach agus brìgh m'ùrnaighean, ged nach b'urrainn mi mo bhriathran a' chuir sìos gu h-eagarra 'na làthair: agus chunnaic mi gu'm be mo ghliocas gu'n dòchas a' chuir á mo ghearanan féin; ach a bhi'n dòchas gu'n éisdear iad air sgàth m' Fhir-tagraidh. Thug mi fainear ma thainig duine sam bith a bha beartach agus gu'n thairg e airgead, *se sin*, fhìreantachd féin, gu'n robh e air a dhiùltadh, oir tha aig an Fhear-lagha so mòr-ionmhas. Fhìreantachd iomlan fhéin; agus uime sin nach robh tuileadh a dhìth air, agus gu'm beil e gabhail tlachd ann a bhi toirt do na bochdan gun dioladh sam bith air a shon, ach an taingealachd agus an cliù. Air an aobhar sin, chunnaic mi gu'm be mo ghlòir agus mo shonas a bhi bàit' ann am fiachan saor ghràis fad linn na siorruidheachd. Bha na smaointean so ni's mìlse dhomh na mhil agus na chear mheala. " Cò chuireas coire sam bith á leth dhaoine taghta Dhé ? &c. Rom. viii. 33, 34.

Mu thuaiream thrì mìosan an deigh so, thachair mi ri duine aig an robh mòran de dh'eòlas cinn agus a chionn gu'n robh mi eòlach air dh'fheòraich mi dheth ciod an seòrsa creideamh a bha aig a' phobull sin do'n goirte na h-*Arians*,* na *Deists*,† agus na

* Luchd-leanmhuinn *Ariuis*, duine bha 'g àicheadh Criosd a bhi na phearsa de'n diadhachd.

† Sluagh a' tha creidsinn ann am bith Dhé, ach nach eil a' gnàthachadh gnè aoraidh sa'm bith.

*Socians.** Dh'innis an duine dhomh cuid de am bairealan agus thuirt mi ris gu'm b'iong-antach a bha'n leithid de shluagh mi-naomh' a' faighinn cead còmhnaidh ghabhail am measg Chriosdaidhean. Thòisich e 'n sin air cur sìos argamaidean 'nam fàbhar, agus chuir e ceistean ormsa mu'n timchioll nach b'urrainn mi a' fhreagradh. Rinn an ni so, agus a bhi aig an àm cheudna ri leughadh leabhraichean mearachdach, mo chreideamh a thiunndaidh bun os-ceann; Thug Sàtan mar an ceudna ionnsaidh orm agus thubhairt e,—" Cia mar as urrainn thu ùrnaigh dheanamh ri Criosd agus thu faicinn cho mì-choltach 'sa tha e bhi 'na Dhia agus 'na dhuine?" Agus an uair a bhithinn a' leughadh a Bhìobaill, theireadh e—" Cionnas as urrainn thu sin a chreidsinn, ni air nach d'fhuair thu dearbhadh no ùghdarras?" Thug so m'anam gu smaointean truagh ìmcheist-each, agus be so tùs nan smaointean sin,—Bha mi dearbh-chinnteach nach do chreid neach sa'm bith ann an diadhachd Chriosd no ùgh-darras nan Sgriobturan, ach sluagh aineolach aig nach robh fios air an atharrach, agus aig nach robh tùr ceart chum ni a bhreathnachadh air chòir; agus nach do chreid na ministearan

* Luchd-leanmhuinn *Shosianuis,* duine bha 'g aich-eadh bith Dhé agus neo-bhàsmhorachd an anma, agus a' cumail a mach gu'm beil clann-daoine co-ionnan ris na brùidean a bhàsaicheas, gun staid shiorraidh a bhi idir ann daibh an deigh na beatha so.

féin a ni a bha iad a' searmonachadh do chàch. Leis na smaointean graineil so dh'fhàs mo bheatha na h-uallach orm. Co dhiù ghabh mi co-fhurtachd o cho liugha cuir-an-aghaidh a' thachair ris an t-soisgeil, ach gidheadh nach b'uirrte riabh a' thoirt gu neo-ni. Bha ni sin 'na dhearbhadh laidir dhomh gu'n tainig an Soisgeil O Dhia. An deigh so thachair leabhar rium do'm b'ainm,—"*Cuid de smuaintean mu thimchioll creideimh nàdurrach agus foillsichte, chum a nochdadh gu'm beil an creideamh Criosdail faisg air cho aosda ris a' chruitheachd; air a shaoilsinn a bhi air a sgrìobhadh le Morair P——t.*" Le leughadh an leabhair so bha iomadh de mo theagamhan air an gluasad, agus ceistean diamhair m'inntinn air am freagradh air mhodh reusanta,—Faodaidh mi ràdh nach do leugh mi aon duileag de'n leabhar so an diamhanas. O! tha gràs agus fòghlum 'nuair a thachras iad ri chéile, ann an aon phearsa a' deallradh gu soilleir! Fòs an deigh so uile phill am buaireadh air ais agus thubhairt e. Cia mar as urrainn na nithe so a bhith. An sin thug an Tighearna dhomh sealladh eile air an duine 'na staid thuiteamach, agus am bearn neo-chrìochnach a bha air a dheanamh eadar Dia agus an duine leis a' pheacadh: chunnaic mi nach b'urrainn Adamh tre mhothachadh air a chiont fhulang do Dhia Naomha labhairt ris, agus uime sin, gu'n do theich e o làthaireachd air chor is gu'n

deach' gach co-chomunn eadar Dia agus an duine air chall gu siorruidh as eagmhais Eadar-mheadhonair. Chunnaic mi gu'm feumadh an Eadar-mheadhonair a bhi 'na Dhia agus 'na duine ann an aon phearsa. Oir na'n robh e 'na Dhia a mhàin, cha b'urrainn e comunn a bhi aige ri duine a thaobh a cheartais agus a naomhachd, agus na'n robh e 'na dhuine a mhàin nach b'urrainn e coludair a bhi aige ri Dia, a thaobh a neo-iomlanachd. Ach rinn an Tighearna chum éibhneas mo chridhe a nochdadh dhomh gu'n robh an dà ghnàths so anns an aon phearsa ghlòrmhor so do'n goirte "Emanual Dia maille ruinn."

Sin chaidh a' theagasg dhomh gu'n robh aig an Fhacal Shiorruidh corp air ullachadh dha agus mar sin gu'n d' rinneadh e 'na fheòil anns na cho-lion e an lagh rìoghail a bh' air a bhristeadh le daoine, agus gu'n d' fhiuling e mar Eadar-mheadhonair chum ceartas iomchaidh a dhioladh ann an àite an t-sluaigh thaghta. Thaisbean an Tighearna dhomh mar an ceudna, cuid de dhiamhaireachd chùmhnanta nan gràs, mar air a dheanamh maille ri Criosd an ceann agus riusan a' chreideas ann ; ni maille ris an tainig solus do-chaisgte agus cumhachd a dhearbh air m' inntinn gu'n robh e fior leis a' ghlìocas neo-chrìochnach agus leis a' ghràdh a' chunnaic mi deallradh ann. Mhothaich mi leis an inn-

leachd sin gun robh glòir Dhé air aiseag air ais do chlann-daoine agus slàinte pheacach air a deanamh cinnteach air dòigh is gu'n chuir m'anam aonta ris gach latha.

Nise cha b' aonta dhall a thugadh orm a' chuir ris a mhodh shlàinte so tre Iosa Criosd, oir dh' fhosgail an Tighearna mo thuigse chum is gu'n tuiginn oirdheirceas agus a sgéimh. Agus chunnaic mi gu'n do cheanghail an Tighearna mo thoil chum aontachadh agus mo rùintean a tharrainn a mach ann an gràdh a dh'ionnsaidh diamhaireachd neo-mheasraichte so na diadhachd. "Dia air fhoillseachadh anns an fheòil, a dh' fhìreanaichadh anns an spiorad a chunnacas le ainglean." Ni a thug buille bàis do'n bhuaireadh ud agus cha dh' fhuair e riabh an deigh sin a neart.

Nochdaidh mi nise cia mar a shocraich mi m' inntinn do thaobh nan Sgriobturan a bhi air an deachdadh leis an Spiorad Naomha. Rinn an Tighearna so le solus a chuir air fhacal féin a nis agus a rithist, agus le chur dh-achaigh a dh'ionnsaidh a' chogais araon ann an rathad sòlais agus uabhais, air chor is gu'n tug e féin fianais gu'm be facal Dé. Chunnaic mi iomadh ni anns an naoidheamh Sàlm deug a' taisbeanadh cumhachd agus éifeachd an fhacail, "Is iomlan lagh an Tighearn ag iompachadh an anma." Thug e dhomh solus

deallrach mu thimchioll mo ghluasaid féin anns an àm a chaidh seachad, agus thug e orm a' chuibhrionn de 'n fhacal leis na dhùisg e mi air tùs agus leis an robh mi air mo chomhfhurtachadh a' thoirt fainear. B'ann leis an fhacal a bha mi air mo thoirt gu ruith gu togarrach, suilbhear, ann an slighe àintean. B'ann leis an fhacal a bha mi air mo threòrachadh gu imeachd am feadh a bha mi dall, agus leis an robh neòil an dorchadais air an sgaoileadh o m'inntinn air dòigh is gu'n do dheallraich an solus a dh'ionnsaidh m'anma; mhothaich mi gathan taitneach "GRIAN NAM FÌREANTACHD," a blàthachadh mo rùintean. Bha mi air mo smachdachadh leis an fhacal air son nam peacannan so nach faca neach sam bith ach Dia a rannsaicheas an cridhe.

Dhearbh an Tighearna dhomh diadhachd agus ùghdarras an fhacail le Spiorad Naomha féin a' togail fianais maille ri mo spioradsa. "An tì a chreideas ann am Mac Dhé, tha'n fhianais aig ann féin." (1 Eoin v. 10.) "*Tha 'n* sgriobtur uile air a dheachadh le Spiorad Dhé, agus tha e tarbhach a' chum teagaisg, chum spreige, chum leasaichidh, chum oilein ann am fìreantachd: chum gu'm bi òglach Dhé coimhlionta lan-deas chum gach uile dheagh oibre." 2 Tim. iii. 16, 17.

## CAIB. V.

*Anns am beil cunntas ni's faide air a chur sìos m'u dhéighinn mo chleachdaidhean o mhìos a Mhàirt* 1743, *gu mìos meadhonach a Fhoghair an deigh sin.*

Chuir mi air leth an sè-amh latha thar fhichead de'n Mhàigh air son trasgaidh agus irioslachaidh an uaigneas an làthair Dhé air son mo ghiùlain mi-iomchaidh o 'nuair a dh'fhuasgail e mo cheanglaichean, agus mar an ceudna chionn gu'n robh a rùn orm dol do Ghlascho gu sàcramaid Suipeir an Tighearna. Thug an Tighearna dhomh sealladh air mo pheacannan agus air dhomh a bhi ann an cuid air m'irioslachadh chuir mi romham cur na'n aghaidh air son an ama ri teachd. Mheal mi mòran de'n làthaireachd dhiadhaidh anns gach ni air an latha ud; agus bha mo shùilean air a'm fosgladh chum cuid de mo chòir air Criosd a leughadh mar e bhi 'na éirig air son mo pheacannan. Fhuair mi comhfhurtachd mhòr o na briathran so, " Cha'n urrainn neach air bith teachd am' ionnsaidhsa mar a tarrainn an t-Athair a chuir uaithe mis e." Thaisbean an Tighearna dhomhsa gu'n tainig mi dh'ionnsaidh Chriosd, agus sin le aoibhneas tarrainn an Spioraid Naoimhe. Chaidh mi do Ghlascho, mar chur

mi romham a dheanamh, a dh'ionnsaidh Suipeir an Tighearna. Cha robh agam co-dhiù ach beag comhfurtachd a thaobh an dorchadais agus na màrbhanachd a rinn mo chuir tŭr á òrdugh. Stad mi dà latha anns an àite so, an deigh do na h-òrduighean a dhol seachad, agus aig an àm sin thuirt caraid àraid rium gu'n robh mi tuilleadh a's saor ann an conaltradh ri cuid de mhuinntir mu dhéighinn na rinn an Tighearn' do m' anam. Chur so mi fo eagal gu'n deanadh neach eigin droch bhuil de na thubhairt mi, agus mheudaich e dosgainn m'inntinn air dòigh is gu'm bu ghann a choisich mi dhachaigh.

Thòisich Sàtan a rithist air mo bhualadh le buairidhean uabhasach agus thubhairt e. " Thug thu leithid de leòin do'n diadhachd 's nach urrainn thu gu bràth a leigheas, mar a's faide bhios tu beò is ann is mò mheudaicheas do thrioblaid agus do thruaighe, agus co a's urrainn leithid na beatha thruim a' thagad a nis' a' ghiùlan?" agus uime sin gu'n deanainn gu math le mo thrioblaid a ghiorrachadh le làmh a' chuir ann am bheatha féin. Dh'fheuch e mi leis a bhuaireadh so air mìle dòigh; agus fa-dheòigh b'àill leis mo cho-éigneachadh gu mi féin a thilgeadh air ball anns a' cheud toll uisge thachradh rium. An sin, ghlaodh mi ris an Tighearna an nàmhaid a chronachadh, gu'n robh mo neart ga'm fhàgail agus nach robh mi ni b'fhaide comasach cur 'na aghaidh. Chuala

an Tighearna mi, agus thug e beagan clos do'm inntinn leis na smaointean so. *Se sin,* nach robh e riabh am rùn ceann-fàth a thoirt seachad gu olc a labhairt ma shligheachan-sa le ni sam bith a thubhairt mi: thainig an earrann so de'n sgriobtur mar an ceudna gu'm chùimhne,—"D'an taobhsan gu deimhin tha e a' faotainn toibheum ach do'r taobhsa tha e air a ghlòrachadh." An deigh dhomh tighinn dachaigh fhuair mi nan nithe so a theagasg dhomh o'n bhuaireadh ud:—

*Anns a' cheud àite.* Chunnaic mi gu'n d' éirich mo thrioblaid o'm chogais a bha gu mearachdach air a teagasg, oir an deigh sin fhuair mi fios nach cualas riabh neach sam bith a' labhairt gu h-olc mu thimchioll mo mhath, agus uaithe so dh' ionnsaich mi fios cinnteach a thoirt do mo chogais mu'n éisdinn ri achmhasan uaithe.

*Anns an dara h-àite.* Air dhomh mo chridhe mhin-sgrùdadh, chunnaic mi nach robh a mhi-onair a dh'fhaodadh slighe Dhé fhulang a' cuir urrad de chàmpar orm ris a' mhì-chliù a thuiteadh air m'ainm féin, thug so orm a ràdh maille ri Ionah,—"Is fearr dhomh a bhi màrbh na beò." O! ciod an cliù agus am buidheachas a bhuineas do'n Tighearna nach do cheadaich dhomh crìoch a chur air mo bheatha féin, 'nuair a shruth m'uile thrioblaidean o'n bhun thruaillidh ardain so.

*Anns an treas àite.* Bha'n t-uabhar diamhair a bha roimhe so 'g oibreachadh annam a

nis' air a thoirt gu solus chum gu'm biodh fios agam air seachd gràinealachdan mo chridhe. Is urrainn mi a ràdh chum cliù Dhé nach do thachair mi ri buaireadh o'n uair a chaidh mo dhùsgadh o nach dh'fhuair mi math éigin le còmhnadh an Tighearna mu'n dh'fhàg e mi. Bha mi nis air m' irioslachadh agus air mo thoirt fo chìs, agus fhìreanachadh an Tighearn air son uile dhéilig rium. Bha mi air mo chuideachadh gu creidsinn anns an sgriobtur so,—" Agus a ta fhios againn gu'n co-oibrich na h-uile nithe chum math do'n dream aig am beil gràdh do Dhia." (Rom. viii. 28.) Ach bha mi air freumhachadh cho daigheann ann am baireil mo thoile féin air dòigh is mar tàinig gach ni gu crìch air a mhodh a shònraich mi-féin iad a thighinn cha b' urrainn mi fhaicinn cionnas a b' urrainn mi a bhi ceart. Mar so bha mi 'g obair fad ioma latha agus òidhche ann an dreachdadh a mach slighe do mo shonas féin; ach bha mi aig a' cheart àm sin gu dìchealllach a' dealbh mo léir-sgrios, feadh a bha 'n Tighearna toirt mu'n cuairt m'fhior shonais. " Agus an ni sin a ta teachd n'ar n'aire cha tachair air chor sam bith." Esec. xx. 32.

Na'n nithe bha mi-féin an dùil a bha chum mo sgrios siorruidh, b'iad na'm meadhonan, (ge b'uabhasach iad) leis an robh mo staid thruagh fo na cheud chùmhnant' air a dhearbhadh orm; agus leis an robh mi air mo thoirt gu teicheadh a dh'iarraidh cùmhnanta b'fhearr; bha mar an

ceudna aingidheachd mo chridhe féin air a dhearbhadh orm, agus nach robh aon toil agam a bhuineadh dhomh féin a chum math a dheanamh. Air uairean an uair a fhuair buaireadh buaidh orm dh'ionnsaich mi mo thaic a leigeadh air gràs Chriosd chum a thoirt orm seasamh. O! ciod an toil-inntinn agus an sòlas leis an d'amhairc mi air m' ais air an ni sin a bha coltach ri cuir an aghaidh a' gheallaidh 'nuair a chunnaic mi an toradh a shruth uaithe, agus a thugadh orm a ràdh, "gu'n co-oibricheadh na h-uile ni a chum math do'n dream aig an robh gràdh do Dhia." Na copanan so a bha mi'n dùil a bha làn de dh'féirg agus do bhreisleich tha mi a' faicinn a nise nach robh ni annta ach na rinn gliocas diadhaidh agus gràdh neo-chrìochnach a mheasgadh. Rinn Dia gach ni gu ro mhath.

Le géilleadh mar so do thoil Dé mheal mi sìth inntinn bhuan agus do-labhairt a thug an dearbh ghath á deuchainnean agus á àmhghar agus a dh'fhag iad soirbh agus milis ged a bha iad càmparach annta féin, agus thug iad sìth do'm spiorad an aghaidh nan eagal a bha orm ro' na nithibh a bha ri teachd,—Is mòr an Sgriobtur so:—"Is mòr sìth na muinntir a' tha toirt gràidh do'n lagh, agus cha'n éirich aobhar thuislidh dhaibh." (Salm. cxix. 165.) Biodh an trioblaid ni air bith as àill le Dia, tha mi cur romham ann an neart a ghràis féin a ràdh gu'm beil feum oirre agus a' creidsinn.

gur h-e Dia a tha toirt gach ni dhiu so seachad, nach toir cunntas do neach eile air son aon ni a ni e.—" Aig am beil a shlighe anns an fhàirge," " Tha iongantach an comhairl, òirdheirc ann an gniomh." O ! is iomchaidh an cleachdadh, leigeadh le creideamh a bhi réiteachadh freasdal Dé le ghealladh 'nuair a tha iad coltach a bhi cuir an aghaidh a chéile, agus a bhi 'g amharc air obair iongantach-san a ta foirfidh an eòlas.

Leis na smaointean so bha mi air mo threòrachadh gu fhaicinn, mòran de 'n olc a ta ann a bhi gearan an aghaidh Dhé, an teanndachd, an doilghios, no'n smachdachadh, agus cionnas a ta e bualadh an aghaidh uile bhuadhan Dhé. *Air tùs*, an aghaidh a' ghràidh, mar nach tugadh a ghrâdh staid ni b'fhearr seachad, agus na'n tugadh a' ghràdh staid na b'fhearr, fòs tha e bualadh an aghaidh a' chumhachd mar nach biodh aig a' chumhachd an éifeachd cheudna, &c. " Eisdibh a nis,' O ! Thigh Israeil, nach eil mo shlighean-sa cothromach ? nach eil 'ur slighean-sa neo-chothromach ?" (Esec. xviii. 25.) Is éigin gu'm beil e 'na pheacadh mòr an uair a chùm e clann Israeil a mach á tìr a' gheallaidh ; agus a bhrosnaich e 'n Tighearna chum an sgrios anns an fhàsach. An deigh do'n Tighearna toirt orm géilleadh d'a thoil naomh agus cheart nochd e dhomh gu'n robh uile iomlanachd ag oibreachadh air mo shon, agus sin ann an rathad cùmhnanta; rinn a ghliocas neo-chrìochnach innleachd air son mo leas, &c. Uaithe

so chuir mi romham ann an neart gràis Dé ge be air bith cŏr no crannachar a dh'òrduicheas e dhomh, gur e 'n cŏr agus an crannachar sin a mhàin, agus nach e an t-atharrach is fearr dhomhsa ged a ghéibhinn mo roghainn de gach staid fo'n ghréin. Agus ged do gheibhinn comaradh gach duine air talamh agus gach aingeal air nèamh chum roghainn cheart a dheanamh dhomh féin. Chunnaic mi gur h-i an staid a bha agam a b'fhearr no aon staid eile b'urrainn mi roghnachadh, agus gu'm b'i roghainn Dé dhomh aig an robh fios cinnteach co a b'fhearr dhomh.—"Cha chùm an Tighearna aon ni math o'n aiteam a ghluaiseas gu h-ionraic: bheir e dhaibh gràs agus glòir." Bha mi nis' a' gluasad ann an solus gnùise Dhé, agus b'urrainn mi gràs Dhé a leughadh anns gach freasdal oir shìthich an Sgriobtùr so m'inntinn,—"An ni a ta mise deanamh cha'n eil fios agaibh air an dràsta, ach bithidh fios agaibh air an deigh so." "Co-oibrichidh na h-uile nithe chum math do'n dream aig am beil gràdh do Dhia."

Mu'n àm so chaidh mi do Chipen far an robh Sàcramaid suipeir an Tighearna ga frithealadh agus mheal mi sealladh milis air gràdh Dhé aig a' chùirm shòlaimte,—Ghabh mi mòr thoilinntinn ann an searmonachadh an fhacail leis an robh diamhaireachd mo chridhe air fhoillseachadh. Air feasgar na Sàbaid chaidh mi do ghleann anns am b'àbhaist dhomh a bhi ri

ùrnaigh: agus an deigh dhomh an sè-amh caibidil deug de Shoisgeil Eoin a leughadh chunnaic mi gu'n robh anns gach rann deth ni bu mhò de shòlas, de bheatha, de chumhachd no chéile, air chŏr is gu'n robh mo shòlas glé mhòr. Chaith mi 'n sin beagan ùine a' smaointeach air a mhùthadh a bh' eadar so agus mo chleachdadh roimhe sin anns an àite cheudna. An deigh dhomh a dhol do'm leabaidh air an òidhche sin, shaoil mi gu'm faodainn cadal gu tearainnte gun eagal aon uilc a bhi orm, a chionn gu'n robh an Tighearn' ann an sìth rium. Smaointich mi ged' thigeadh am bàs am dhàil mu'n tigeadh an latha gu'm be a bheatha. Rinn mi gàirdeachas thar uabhas a bhàis agus na h-uaighe.

Thainig mi o na h-òrduighean so a' deanamh gàirdeachas anns an Tighearna agus 'na mhathas a chunnaic agus a dh'fhairich mi; ach a chum nach bithinn air m' ardachadh thar tomhais, bha sgolb 'sa'n fheòil, teachdair' o Shàtan air a chur a chum mo bhualadh; oir an deigh dhom a thighinn mhothaich mi seacharan cridhe aig àm dleasanais, agus mar an ceudna smuaintean toibheumach do thaobh Dhé agus chùmhnanta nan gràs.

A thaobh nan nithe so shònraich mi latha chuir air leth air son trasgaidh agus irioslachidh an làthair Dhé, agus mar an ceudna cùmhnanta tharrainn ann an sgrìobhadh eadar Dia agus m'anam. Mu'n do tharrainn mi an chùmh-

nanta so bha mi fad mìos ag ùrnaigh ri Dia gu'n co-lionadh e a ghealladh dhomh. "Tha rùineachd an Tighearn' aig an dream do'n eagal e agus foillsichidh e dhaibh a choimh-cheangal. (Salm xxvi. 14.) Agus mu'n àm cheudna gu'n tugadh e dhomh fois inntinn am feadh a bhithinn a' dol mu'n cuairt do leithid sud de shéirbheis chudthromach, gu'n cronaicheadh e mo nàmhaid mòr an t-As-creideamh; agus gu'n tugadh e dhomh féin-fhiosrachadh iomchaidh ann an sgrìobhadh a' chùmhnanta: agus thar gach uile ni gu'n tugadh e air mo chridhe, a dh'aindeoin gach cùis gabhail ris a' chùmhnanta.

Be'n latha shònraich mi air son dol fo'n chùmnanta so ri Dia, an cùigeamh latha de'n ochd-mhìos 1743. Bha agam gu bithchionta farsainneachd ann an ùrnaigh agus creideamh ann an Dia gu'm bàirigeadh e gach ni mar dh' fheumadh obair an latha, air dòigh is gu'n robh m'inntinn ann an tomhas mòr aig fois. Gidheadh bha sac mòr air m'inntinn le cho uabhasach agus cho cudthromach sa' bha an ni a bha mi a' dol a dheanamh. Leugh mi an leabhar do'n goirear. "Còir Shlàinteil ann an Criosd," le Mr. Uilleam Gutherie, agus mar an ceudna a chòir sgriobturail air dol an cùmhnanta ri Dia;—chaidh gach ni òrduchadh air dòigh is nach robh an saoghal a' cur maille sam bith orm, agus chum a bhi ni bu diamhaire, chaidh ni do dh'uaimh creige, agus mar

chuidich an Tighearna leam chaidh mi mu'n cuairt do'm dhleasanas air an dòigh so :—

Thòisich mi an dleasanas le seinn earrainn de 'n aon Sàlm deug thar an dà fhichead : an deigh sin rinn mi ùrnaigh a' faoisid mo pheacannan air an ainm cho fad sa b'urrainn mi an cùimhneachadh. An sin thòisich mi air an sgrùdadh a mach a lion aon a's aon, do réir riaghailt nan deich àintean, agus an deigh an rannsaichidh fhuair mi mi-féin de mhùthadh beachd thar an òganaich a thainig a dh'ionnsaidh Chriosd, agus a thubhairt,—" Choimhid mi iad so uile o'm òige," oir chunnaic mi ged' bhiodh e air a ràdh riumsa nis' ; " Mas àill leat inntrinn do bheatha coimhid na h-àintean." Nach b'urrainn mi sin a dheanamh ; — A rithist ghabh mi beachd air na peacannan a bha 'n sin air an toirmeasg agus fhuair mi mi-fein ciontach ann am bristeadh gach aoin diu, araon an cridhe 'sam beatha ; agus chunnaic mi gu'n d' rinn an ni sin m' fhàgail am cheann-feadhna nam peacach ; agus thubhairt mi :—

'Nis, O Thighearna, tha mi ann an so am sheasamh ann ad làthair am pheacach lagh-dhìteach, agus féin-dhìteach, agus ag aideachadh gu'n tàinig mi gearr anns gach dleasanas a bha air iarraidh, agus ciontach de gach peacadh a bh' air a thoirmeasg ann ad reachd naomha, agus uime sin fireanaichidh mi do cheart bhreitheanas ann am aghaidh

eadhon, ged a dh'òrduicheadh tu mi chum na h-ifrinn iochdraich, oir is e sin an duais a thoill mi.—O! Thighearna, cha tugadh tu ana-ceartas domh ge be an t-ionad sin mo chòmhnaidh shiorruith am measg dheamhna 's na lasraichean do-mhùchta. Tha thusa ceart agus fireanta, agus do lagh naomha, ceart, agus math; agus mar chomharr' air a' sin tha mi 'g aontachadh le mo chridhe agus a' sgrìobhadh sìos le mo làimh, ciontach de'n uile lagh,

DUGHALL BOCHANNAN.

Sgaoil mi sin cunntas dubh mo pheacannan ro' làthair an Tighearna, agus bheireadh an dearbh shealladh air mo chridhe, mar a biodh e ni bu chruaidhe no chlach-mhuillinn iochdrach, sgealbadh ás a' chéile agus m' àrdan a thoirt a nios cho iosal ris an ùir. O bha'n sealladh so 'na shealladh maslach reubadh cridhe, agus a dh' ìlseachadh anma. O Iosa bheannaichte a dh'fhuiling ann masladh agus an tàir air a chrann air mo shon! O Thighearna bheannaichte, aig an robh do chridhe air a leaghadh mar chéir a'd chòm air son cruas mo chridhe! O Iosa bheannaichte, a ghiùlain an t-uallach so de mo pheacannan air a' chrann, a dheanadh mo chumail fodha gu siorruidh an iochdar ifrinn! tha mi nis' air tighinn do t-ionnsaidh, aobhar shònraite trasgaidh an latha an diugh, ni is e gréim a dheanamh air tàirgse shaor agus ghràsmhor Chriosd,

a' gealltainn a bhi ad Dhia uile dhianmhalta dhomhsa agus sin ann an rathad cùmhnanta. Leugh mi 'n gairm o'n leth a muigh ann a t' fhacal, agus tha mi mothachadh obair do spioraid an leth a staigh a' fagail mo chridhe deònach gabhail riut, agus, uime sin, ann ad neart féin, racham air m' aghaidh.

O Iehobha shiorruith! a Tighearna nan Tighearn, agus a Rìgh nan rìgh, a Chruithear mhòir néimh agus na talmhainn, a choimhideas cùmhnanta agus tròcair, eadhon, is tusa an Tighearna 'na t-aonar, agus tha uile shlòigh nan neàmh a' deanamh aoradh dhut. Tha uile thréibhean na talmhainn ann ad làthair mar neoni agus mar dhiamhanas. Tha iad air a meas mar dhus nan sligean tomhais. Feuch! se so cuid dhe do shlighean, ach cia beag an earrann dhiotsa tha foillsichte de dhaoine! Cha'n eil na nèamhan fiorghlan 'n ad sealladh, agus tha thu a' cur amaideas as leth nan ainglean; nach mò na sin a chuireas tu as leth mhic an duine a ta 'na chnuimh! Ciod e an duine gu'm biodh tu cùimhneach air, no mac an duine gu'm fiosraicheadh tu e! O Tighearna, rinn thu t-uile chreutairean chum do chumhachd agus do ghliocas a chur an céill, agus tha thu foillseachadh do fhreasdail anns an riaghladh ghlòrmhor a th' air a thaisbeanadh ann an òrdugh sgiamhach. Ach se'n duine de t-uile chreutairean anns an t-saoghal so bhos 'na aonar a rinn thu comasach air aoradh a

dheanamh dhut, oir chrutaich thu e ann a t'iomhaigh féin, agus do'n d'rinn thu anam reusanta thabhairt.

Dh'inntrinn thu gu gràsmhor ann an cùmhnanta beatha ris, agus a shìol annsan, chum ùmhlachd chiomhlionta thoirt seachad d'a lagh naomha; agus thug thu neart dha chum a' chuid féin de'n chùmhnanta dheanamh, agus mhùigh thu bàs 'na aghaidh air a' cheud bhristeadh, agus air bhi dhàsan air fhàgal gu saorsa thoile féin thuit e le eaceartan agus thilg se e-féin, agus a shliochd ann an slugan peacaidh agus truaighe as nach robh iad comasach air éiridh gu siorruith le'n neart féin.

Agus a nis' a Rìgh mhòir agus uabhasaich! tha mi 'n so ann ad làthair aon de'n linn chiontaich so, agus tha mi 'g aidmheil gu'n thuit mi ann an Adamh, mar cheann mo chùmhnanta, agus gu'n chaill mi t'iomhaigh ghlòrmhorsan, agus gu'n d'fhuair mi' na h-àite iomhaigh an diabhoil, agus gu'n chaill mi gach eòlas ortsa agus air do thoil. Tha dòrchadas agus aineolas air sgaoileadh thar mo thuigse, agus tha mo cheud ionracas mar an ceudna air chall, oir ghineadh mi ann am peacadh, agus rugadh mi ann an eaceartan le slàbhraidh de chiont air a fighe, mar gu'm b'eadh, mu'n cuairt do'm mhuineal; agus do thaobh na naomhachd a bha an taobh a staigh dhiom theich i air falbh, agus dh'fhas mo chridhe na chlais shalachair agus de neo-ghlaine de gach seòrsa: tha ann

mar an ceudna tobar aingidheachd nach tràigh am feast.—Tha mi ni's am nàmhaid dhut 'nam inntinn, seadh, nàimhdeas nach gabh ri réite 'nuair a tha i air a tairgse, tha uile chumhachdan m'anma ni's air tiunndaidh gu aimhreit air sheòil is nach urrainn mi smaointeach car aon mhionaid ortsa gun smaointean cuthaich a' ruith a dh'ionnsaidh an diabhoil, an t-saoghail, agus na feòla.

O Thighearna tha mi am chreutair an-dòchasach annam féin. Tha mi a' faicinn claidheamh lasarach do cheartais d'a m chumail anns gach slighe bho chraobh na beatha; agus tha mi nise làn-dhearbha, nach urrainn duine no aingeal còmhnadh leam, air chor is gu'n téid mi gu cunnteach a dhìth mar a cuidich do dheas-làmh féin mi. Ach glòir do t'ainm mòr, a roimh-chunnaic an truaighe so roimh shiorruidheachd, agus a sholar le do ghràdh neo-chrìochnach leigheas iomchaidh agus a leag cobhair air neach a ta cumhachdach a chum tearnaidh, eadhon do mhac siorruidh féin, an Tighearna Iosa Criosd, anns an d'inndrinn thu ann an cùmhnanta siorruidh, ann an ainm agus as leth do shluaigh taghta, chum gu'n saoradh agus gu'n tearnadh se iad, le an nàdur a ghabhail air féin, agus ceartas diadhaidh a riarachadh 'nan àite agus an reachd a bhiristiad a cho-lionadh. Glòir do t'ainm air son a' chùmhnanta shiorruidh so fhoillseachadh do dh'Adamh ann am Pàrras, gu'n deanadh sìol na

mnà ceann na nathrach a bhrudhadh, Agus a nis' o Thighearna dh'fhoillsich thu an cùmhnanta so anns an t-soisgeil shiorruidh le dearbhadh iomlan agus saor do gach aon a dheanadh greim air a réir mur dh'iarr thu, se sin, gu'n cuireadh iad am fireantachd féin air chùl, agus greim a dheanamh air a' chùmhnanta shaor agus ghràsmhor mar tha e nis' air a nochdadh ann an Criosd le n-uile thaice leigeadh air fhìreantachd-san a chum am fìreanachadh, agus gu'm beil mi air mo ghairm le searmonachadh an t-soisgeil chum còmpanas Chriosd an ceannard.

Uime sin le còir do thairgse agus le ùmhlachd do t'àinte dhiadhaidh, tha mise peacach bochd a' deanamh greim air a' chùmhnanta sin air son beatha, agus slàinte, a' creidsinn ann an Ios air a cheusadh, an ceannard; air a thairgse agus air a thaisbeanadh dhomhsa mar m' Ard-Shagard mòr, Tì a rinn, le e-féin ìobradh sìthréite, agus a thug a steach, fìreantachd shiorruidh air son pheacach bochda. Do réir sin tha mi cur mo dhòchais ann gu'm bi e-féin agus ionracas agam mar chuibhrionn, agus annsan agus trìd-san gu'm bidh Dia 'na Dhia dhomh chum mo dheanamh sona an so agus tre shiorruidheachd. Agus a nis', O mo Dhia, tha mi sa'n àite so air an latha 'n diugh ag ùrachadh mo chùmhnanta baistidh, chum an diabhol, an saoghal, agus an fheòil àicheadh, agus a' cur fianais air gach ni mu'n thimchioll,

gu'n deann mi le còmhnadh do ghràis, m'uile chùmhnantan ris a' bhàs agus ri ifrinn a bhristeadh. Cha bi tighearn eil agam ach thusa; agus tha mi creidsinn gu'm fuadaich thu air falbh dia coimheach air bith a dh' fheuchas ri suidhe air do chathair ann am chridhe; oir thubhairt thu féin nach bi co-chomunn aig eaceart maille riut ann an cathair a' chridhe. Agus a' chionn gun dh' aontaich thu ann ad ghràs iongantach a bhi mar chòmpanach pòsd' agam, tha mi nis' a' toirt mo làmh dhut gu'm bi mi air do shonsa, agus nach ann air son fir eile, rè mo laithean òrduichte air talamh, gus am buin thu dhachaigh mi do t'ionnsaidh féin, Mar an ceudna tha mi cuir cùl ri m' uile pheacannan, agus gu sònraichte ris na leannanan peacaidh is ro ionmhuinne leam. O mo Dhia tha mi cur cùl ri ùmhladh do riaghladh Shàtain, agus ris gach géilleadh do thoil agus do ghnothaichean na feòla. Tha mi diùltadh a bhi cur mo dhòchais anns an t-saoghal so bhos, oir a tha m'uile ionmhas air a thasgaidh annadsa. O ! Iosa bheannaichte, anns am beil gach uil' ionmhas gliocais agus eòlais a gabhail còmhnaidh. Nis' O mo Dhia, trid do ghràis tha mi lùbadh do'n chùmhnanta so mar m'uile shlàinte, agus m'uile mhiann agus air dhomh fhaicinn gu'm beil thusa ann ad theine lasarach do gach neach a thacras riut an taobh a miuth do Chriosd; tha mi uime sin a' deanamh mo roghainn do Dhia ann an Criosd, mar

mo Dhia agus mo chuibhrionn an tìm agus an siorruidheachd, gidheadh, cha mis' a roghnaich thusa, ach thusa roghnaich mise, agus is ann tre éifeachd thusa ga mo roghnachadhsa a roghnaich mis' thusa; oir be cainnt mo chridhe anns an àm a chaidh seachad,—Imich uam, oir cha'n eil iarrtas agam air eòlas do shlighean. Tha mi gabhail nèamh agus talamh mar fhianais gu'm beil mise gabhail ris an uile Thrianaid ghlòrmhor agus urramach; Dia an t-Athair gu bhi 'na athair dhomh; Dia am Mac gu bhi na Shlànaighear dhomh, agus Dia an Spiorad naomh a gu bhi 'na fhear-naomhaichidh dhomh.

O mo Dhia cùmhnanta ann an Criosd, air an latha an diugh tha mi cuir làn aonta mo chridhe ris an dòigh ghlòrmhor shlàinte so tre Chriosd Iosa, agus thusa d'an eòl cridhe gach duine is aithne dhut cainnt mo chridhe, oir cha'n urrainn mise 'ghluasad diamhair a chur an céill le briathran beòil, ach o is innleachd iongantach so a tha thar smuaintean dhaoine agus ainglean, tha maman ag ràdh gu'm beil an cùmhnanta so freagarrach air gach dòigh, freagarrach ri d' ghlòir, ri' t-onair, agus ri d'ghliocas anns am beil gach uile bhuaidh dhiadhaidh ri aghaidh gnùis an urrais, agus O is cubhaidh an cùmhnanta e dhomhsa. Tha teanganan aingeal da'm dhìth, a chum sgéimh agus oirdheirceas an Tighearn Iosa chur an céill, ceann a' chùmhnanta anns am beil na geallaidhean uile 'nan *seadh* agus 'nan *amen* chum glòire Dhé. O!

cho iongantach sa tha e smaointeachadh air do cheartas a bha roimhe so air a bhonn a chum mo sgrios: a bhi nis' air a shìtheachadh agus air fàs 'na charaide dhomh. Tha thusa fireanta, agus is tu fear-fireanachaidh an tì sin a' chreideas ann an Iosa. O Thighearna tha fios agad féin gu'm beil m'anam a' labhairt ni's mò ann a fabhar do chùmhnanta na's urrainn mo theangaidh a' luaidh. Thubhairt thu féin gur e 'n Tighearn Iosa do Mhac gràdhach anns am beil do mhòr thlachd agus ged a bhiodh agam cho liugha anam sa' tha ròinean fuilt air mo cheann dh'earbainn iad gu léir ri fhìreantachd iomlan.san, oir cha dhfhuair mi riabh suaimhneas gus na thilg mi m' anam ciontach ann an glacaibh do ghràidh agus do thròcair

O Thighearna gabh ri smaointean mo chridhe. A rithist, O Thighearn! tha mi ann an so a' gabhail ri do lagh agus ri cumhachan do chùmhnanta, agus gu h-àraid ris a' chuid de tha dùnadh a mach uaill a dheannadh gu bràth agus nach fuiling do neach sam bith uaill a dheanamh ann ad làthair. O! cuir do'm ionnsaidh do spiorad naomha chum 's gu'n oibrich e gach ni annam agus air mo shon, agus m' fhéin-spéis a thoirt a nuas chum na h-ùire, an sin bithidh mi aoibhinn agus ni mi gàirdeachas. Nis' O mo Dhia agus Athair mo Thighearna Iosa Criosd, agus m' Athair a ta air nèamh; chionn gu'n do sholar thu cho mòr air mo shon tha mi ga mo thoirt féin suas

a chum a bhi ann am ghin dleasail dhut agus cronachadh a ghabhail chugam gu foighidneach maille ri calldachd agus àmhghar o do làimh, chionn is gu'm beil fios agam gu'm beil sin a chum mo mhatha.

A nise, Mhic ghràdhaich Dhé, agus m' aon Slànaighear, tha mi gairm nèamh agus talamh mar fhianais gu'm beil mi gabhail riutsa 'na t'uile dhreuchdan: Tha mi ga do ghabhail 'na t'aonar mar m' fhàidh chum a bhi air mo theagasg agus air mo sheòladh le t'fhacal agus le d' Spiorad; agus mo ghliocas féin agus gliocas an t-saoghail so a chuir air chùl, agus tha mi gabhail riut a t'aonar mar mo Shagart agus mo Rìgh air son tìm agus bith-bhuantachd. Agus cha tréig mi a chaoidh thu, thigeadh gach ni is àill: 'se ni sin a ta g'a mo dheanamh cho earbsach neo-chaochlaidheachd do ghràidh; oir iadsan a ghràdhaich thu ghràdhaich thu chum na crìche iad.

O Dhia a Spioraid Naoimhe, tha mi' gabhail riutsa mar m' fhear-naomhachaidh, m' fhear-treòraichidh, agus mo chomhfhurtair, 'se do bheatha dh'ionnsaidh mo chridhe, ged thigeadh tu mar spiorad breitheanais; " Is beannaichte an tì a thig ann an ainm an Tighearna." O thig agus claoidh m' ana-mianna laidir, agus mo thruailleachd na coigil a h-aon diu, O Thrianaid ghlòrmhor—thriùir phearsaibh san aon diaghachd, tha mi'n so ga mo thoirt féin, agus gach ni a th' agam suas dut mar

aon ìobairt thoileach, agus mar rinn mi anns na lathaibh a dh'fhalbh mo bhuill chorparra 'thoirt seachad mar ionnsramaidean an-ionnracais do neo-ghlaine, tha mi nise ga'n toirt suas mar ionnsramaidean a chum naomhachd; agus mo thoil a bha ro ceannairceach tha mi nise ga toirt suas do d' thoil naomh' agus bheannaichte sa,—agus m'inntinn dhorcha chum a bhi air a soilleireachadh le do Spiorad Naomha chum is gu'n aithnich mi an ni sin a th' air a thoirt dhomh gu saor le Dia, agus m'inntinn a chumail t'fhirinn luachmhor air chùimhne agus a bhi smaointeach air do naomh reachd a latha agus a dh'òidhche agus mo rùintean a ta feòlmhor agus talmhaidh a bhi air an deanamh spioradail.

Agus tha mi toirt suas dut mo chridh, a tha cealgach thar gach ni, peacach, agus neò-ghlan, O dean e mar a b'àill leat e bhi, bog, so-lùbaidh agus naomha. Fosglaibhsa O uile dhorsan m'anma chum as gu'n tig Rìgh na glòire steach chum còmhnaidh dheannamh ann gu siorruidh. O Thighearna sgrùd gach cùil de'n chridhe cheannairceach so, agus fuadaich air falbh gach nàmhaid as a chùm a's gu'm faod do chathair féin a bhi air a suigheachadh 'na mheadhon, cuir féin suas còmhlaichean ri dhorsan agus gléidh an-iuchair chum nach tig aon air bith a steach gun t-òrdugh. Dean faire-thar a' bhaile, air neo bidh mise rì faire gu diamhain, O Thighearna gabh ris an ìobairt

so, agus cuir do Spiorad naomha chum gu'n caisrig e m' anam agus mo chorp chum teampuill dhut-féin, agus a chionn gu'n tubhairt thu ann a t' fhacal gu'm be do thoil mo maombachadh ; O do thoil gu'n robh deanta.

O Thighearna tha mi leigeil gu' d' bhreathsa tha 'na t-fhianas orm, gur e so deòin m' anma, agus tha mi cur uile chliù an tograidh sin, as leth do Spioraid naoimhe a thug air mo chridhe le do ghràs a bhi gu léir leat féin, O Iehobha shiorruidh,—Athair a Mhic, agus an Spioraid Naoimhe, tha mi 'g aideachadh air an latha a' duigh gur tu an Tighearna mo Dhia, agus tha mi creidsinn gu'n d'aidich thu féin, gur mi aon de do shluagh sònraichte,—chum eisdeachd ri d' ghuth, ri d stàtan agus ri d bhreitheanasan a chum an deanamh. Tha mi cuir fianais, air nèamh agus talamh, gu'm beil mi g' iarraidh a bhi air mo shàbhaladh le modh sàbhalaidh na saor ghràs; tha mi deanamh m' uile ghealltanas ann an neart Chriosd, agus cha'n eil mi socrachadh air mo ghealladh-sa dhutsa, ach air do ghealladh-sa dhomhsa,—O Iosa bheannaichte, tha thu 'n ŭrras air a' chùmhnanta so bho shiorruidheachd, agus ann an tìm tha thu 'n ŭrras air co-lionadh an iomlain de ann ad shluagh taghta, le gluasad do Spioraid Naoimhe, uime sin tha mi 'criedsinn gu'm beil thu an ràthan ormsa mar an ceudna.

Glòir dhut O Athair mo Thighearn Iosa

Criosd ris an dean mi o'n latha an diugh a mach m' Athair a ghairm air son do ghaoil siorruidh taghta, fhoillseachadh ann an lànachd na h-aimsir, le do Mhac siorruidh a' chur a dh'ionnsaidh an t-saoghail a'thearnadh pheacach agus mise gu sònraichte: Glòir dhut o Dhia a Mhic air son do ghràidh ann am mise thearnadh ceann-feadhna nam peacach. Glòir dhut O Dhia a Spioraid naoimh' a thainig a dh'ionnsaidh, an t-saoghail chum an t-saorsa cheannaichte so a ghnàthachadh ri peacaich thaghte. Glòir gu'n robh do t'ainm a rinn le do chumhachd treun stad a' chur air mo shiubhal an uair a bha mi a ruith le deann-ruith sìos do dh'ifrinn gu'n tug thu orm pilleadh, air m' ais, agus gu'n dh'fhàg thu toileach mi ann an latha dhe do chumhachd mar air an latha an diugh,—Glòir dhut air son comh-chomuinn milis do Spioraid Naoimhe, a mheal mi air an latha 'n diugh. Bha e air a chur air leth air son trasgaidh ach thiunndaidh thus e gu bhi 'na latha cùirme. Leig le m'anam a bhi deannamh aoibhneis anns ann Tighearna, agus á mhathas a chionn is gu'n do shàsaich e mi le sàill a theach; tha mi 'g iarraidh gun a bhi sìthichte le aon ni a fhuair mi, tha m' anam a' glaodhaich air son tuilleadh. O Thighearn cùm suas an cìocras so agus na biodh e gu bràth sàsaichte, air eagal gu'n dì-chùimhnaich mi thu; ni mò a leigeas tu dhomh a bhi ann an dìth, air eagal gu'm peacaich mi a' tional

dheasganan air raon eile, agus nach ann air raon a charaide chaoimh so. O na leig dhomh gu bràth tionndaidh a thaobh o bhi ga do leanmhuinn-sa ged robh mi air mo gheur ruagadh no ann am prìosan; " O gu'm biad mo shlaugh-sa do shluagh-sa," &c.

Glòir do t'ainm naomha air son gu'n dh' fhoillsich thu do thoil anns a' Bhìoball. Tha mi toirt cliù dhut air son gu'n thuit mo chrannchar anns an tìr so far am beil iomradh air do shlàinte: agus gu'n ghineadh mi o phàrantan a thug fòghlum dhomh. Tha mi toirt cliù dhut a chionn gu'n dh'fhàg thu mi taingeil leis a' chuibhrionn a bhuilich thu orm de nithe matha na beatha so. Tha thu féin agam mar mo chuibhrionn, uime sin cha'n urrainn mi a bhi ann an dìth; tha t'uile bhuadhan diadhaidh air mo chrann chum mo dheanamh sona ann an tìm agus am bith-bhuantachd.

O mo Dhia cùmhnanta, 's ann uatasa thàinig gach ni agus is ann de do chuid féin a dh'ìobair mi dhut an diugh, oir is leat féin mi a thaobh cruthaichidh agus saorsa, uime sin tha mi a guidhe air sgàth Chriosd gu'n gabh thu ris an ìobairt so le tlachd, agus gu'm maith thu gach ni a tha dochair anns a' chùis so. Tha mi a' creidsinn gu'm beil gach ni a rinn thu dhomhsa agus annam air an àms', agus aig amanan eile air a dhaigneachadh ann an nèamh o shiorruidheach agus 'na shuidhe air stéigh nach caraich, mòran ni's cinntiche na cùmhnanta nan gnìomh, a

thaobh gu'm beil e air a thogail air gealladh ni's fearr nach urrainnear a bhristeadh. O mo Dhia! gléidh mi o'n mhisnich a's lugha chum peacachadh a thaobh bunailteachd do chùmhnanta; O deònaich gu'm bi e dhomhsa 'na thobar comhfhurtachd nach tréig mi rè uile làithean mo bheatha, agus aig uair mo bhàis, chum is gu'n dean mi gàirdeachas annsan mar mo Dhia cùmhnanta ann an Criosd, araon an tìm agus tre uile linntean na bith-bhuantachd. Agus mar cho-dhùnadh na cùise sin tha mi cur m'aonta ris an uile chùmhnanta agus da sgrìobhadh sìos le'm làimh, le'm chridhe, agus le m' anam; agus gu'm beil Dia fìrinneach anns an aithris a thug e do Chriosd; Tha mi 'cuir mo sheula ris gu'm beil beatha annsan agus nach ann an àite sam bith eile.

*Ann an Uaimh na creige so an 6-amh latha de cheud mìos an Fhoghair,* 1743. } DÙGHALL BOCHANNAN.

Mu'n dh'fhàg mi'n t-àite ud bha mo bhilean dùinte air am fosgladh, agus mo bheul air a lìonadh le àrd chliù mo Dhé, thuit mo shlàbhraidhean agus mo gheimhleibh dhiom agus bha mi air mo leigeadh fa-sgaoil. O bu mhilis an latha ud do m'anam an uair a shuidh mi ann an uaimh na creige agus a ghairm an Tighearn ainm an Criosd agus a thug a air uile mhathas a dhol seachad fa'm chomhair,—" AN TIGHEARN' AN TIGHEARNA DIA, iochdmhor agus gràsmhòr fad-fhulangach agus pailt ann an

caoimhneas agus am fìrinn, a' gleidheadh tròcair do mhìltean, a maitheadh aingidheachd, easantais, agus peacadh." Ecsod. xxxiv. 6, 7.

Bha Sàcramaid suipeir an Tighearna gu bhi air a riarachadh ann am *Port Mhonteith*, agus chaidh mise do'n àite sin chum is gu'm faighinn seula a' chùmhnanta, agus an uair a bha am ministear a riarachadh a' bhùird chuir e na ceistean so a leanas air an luchd-comonaichidh:—"Na bhrist sìbhse," ars esan, "bhur cùmhnanta ris a' bhàs agus ri ifrinn, agus na cheangail sibh sibh féin ris an Tighearna ann an cùmhnanta seasmhach, buan, nach téid am feast air dichùimhne; na chuir sibh bhur n' aonta ris a mhodh shlàinte so tre Chriosd Iosa? Ciod e bhur bairail m'u thimchioll na slàinte so? agus cia mar as toigh leibh i? Cia mar tha sibh toilichte le reachd? Ciod an gràdh a ta agaibh da urras?" Ann an ùine ghearr, chaidh e tro' m' uile fhairichidhean agus fhuair mi mo chridhe a' cur aonta ris gach ni a sgrìobh mi air an latha sin. "Seadh ma ta," ars esan, "mas e so bhur cŏr, *se sin ri ràdh*, gu'n d' rinn sibh gréim air cùmhnanta saor agus gràsmhor Dhé, faodaidh mise seula thoirt dhuibh gu saor leis am bi sibh air bhur sealadh gu latha bhur saorsa."

Mar sin fhuair mise seula chùmhnanta shiorruidh, agus mu'n d'eirich mi bho 'n bhòrd, ciod an t-àmhghar, an t-aoibhneas, agus an t-iongnadh leis an d'amhairc mi air m' Fhearsaoraidh gràdhach air a bhruthadh fo chorraich an Athar, ni le ceartas a bhuineadh dhomhsa,

agus mar an ceudna e air a shìneadh air a chrann a' gleachd ri cumhachd an dorchadais, agus a' toirt buaidh mar ghaisgeach treun, a' faighinn séilbh air a shluadh taghte, agus ormsa gu sònraichte, agus thainig mi air falbh le m'anam sàsaichte mar le smior agus sàill.

Air feasgar na Sàbaid' chuala mi searmoin o Leabhar nan Sàlm, *caib.* xlviii. *rann* 14. nochd am ministear cuid de shòlas a chreideich le Dia a bhi aige mar a Dhia, &c. An deigh so chaidh mi do Chill-Saoidh far-an robh suipeir an Tighearna gu bhi air a frithealadh, agus bha mòr smaointean air m'inntinn fad mò thurais. Air madainn na Sàbaid shearmonaich *Mr. Robe* o'n cheud chaibidil de Leabhar an Taisbeanaidh, an seachdamh, agus an t-ochd-amh rann-deug. Cha do mhothaich mi riabh roimhe urrad de chumhachd Dhé 'sa mhothaich mi 'nuair sin. Tha dòchas agam gu'n thuit cuid de bhraon pailt na cumhachd diadhaidh air m' anam tartmhor. Dh'fhaodainn da rìreadh Bethel a ghairm de'n ionad ud. Thuirt mi sa' cheart àm. "O Thighearna is math a bhi 'n so." Air leam gu'n còmhnaichinn san àite ud rè m'uile laithean, chum a bhi 'g amharc air mais' an Tighearna agus gàirdeachas a' dhean-amh 'na theampull naomha.

Rinn mi gàirdeachas ris an Fhear-shaoraidh bheannaichte fhaicinn a' deanamh ìobairt thoil-each ann an latha dhe a' chumhachd. Bha mi mar an ceudna air mo lionadh le h-éibhneas an

deigh dhomh tighinn a mach as an eaglais an uair a chunnaic mi iadsan a bh' air an éideadh ann an sgàrlaid a' laidhe sìos le'n aghaidhean a chum na talbhuinn aig casan Rìgh treun Shioin a' gul agus a'g achanaich gun nàire bhi orra am fianais chàich cha bu lugha mo ghàirdeachas air son a chomais labhairt a bh' air a thoirt do mhinistear an t-Soisgeil. Thainig mi air falbh as an àite so le aoibhneas air son gu'n robh rìoghachd Chriosd a' meudachadh, agus rìoghach Shàtain a' tuiteam mar reull o nèimh. Fa-dheòigh dh'ath-bheothaich mi m'uile ghluasadan o'n latha anns an robh mi air tùs air mo dhùsgadh gus an uair ud, agus chunnaic mi gu'n robh bunaid mo shìth' air a togail air "Caraig nan Aosda," agus maille ris na h-òighean amaideach thuit mis ann am shuain rè seal gus na chuir an Tighearna teachdaire bho Shàtan a chum mo mhosgladh suas. Dh'fhuiling e do mo nàdur truallidh tighinn beò a rithist air chor is gu'n dh'fhàs mi ann am shealladh féin mar chlais shalachair. Fhuair mi mach le féin fhiosrachadh dubhach firinn an Sgriobtuir so,—"Tha'n inntinn fheòlmhor an nàimhdeas an aghaidh Dhé."

Bha mi air mo thoirt gu shaoilsinn nach robh anns na dh'fhiosraich mi roimhe so ach mealladh, agus bh' an ni sin a nise na uabhas leam: agus bu cho mòr a bha neart a bhuairidh sin is gun dh'fhàg e mi araon fo eagal agus fo nàire ùrnaigh 'chuir suas. O an troimhe-chéile

uabhasach anns an robh m' anam! ach thug mi an oidheirp air sìth a' chur air cogais ciontach bho Sgriobtur na fìrinn; an sin fhuair mi freagradh o chaochladh earrannan de'n t-Soisgeil gu'n robh mi air m'iompachadh. (Eoin. i. 12. Rom. vii. 30.) An sin thuirt mise, an urrainn urrad de chumhachd peacaidh a bhi aig duine th'air iompachadh sa' tha mise faotainn ann am chridhe féin? Air uairean ghleachdainn ri Dia air son a ghràis chum mo pheacannan a chumail fodha; agus air uairean eile cha deannainn ùrnaigh idir le meud a' mhothachaidh a bha agam air mo chiont. Thug mi oidheirp air seòlaidhean a thoirt dhom féin a thug an Tighearn orm féin a thoirt do mhuinntir eile roimhe sin, ach cha deach agam air an ni sin a' dheanamh. Faodaidh mi ràdh gu'n deach mi fo n'a bu mho thrioblaid air dhomh an sealladh so fhaotainn air mo chridhe féin, na chaidh mi aig àm mo cheud dhùsgaidh. Fhuair mi litir bho charaid Criosdaidh do'n d'aithris mi cuid de mo chŏr ni a bh' air a dheanamh le beannachadh an Tighearna feumail dhomhsa le cuid de mo mhearachdan a' nochdadh dhomh; cuiridh mi uime sin sìos earrann de'n litir sin an so:—

"Tha comhfhulangas agam ri d' staid; na nithe so agus mòran a bharrachd de'n t-seòrsa cheudna; thug mo chridhe claon féin dhomhsa mòran fiosrachaidh, mar a biodh a' chùis mar sin duinn, theagamh nach biodh sinn cho ullamh gu creidsinn gur ann do ghràs a bhunas na th'

againn, cha'n ann de'n ghràs a ta annainn féin, ach de'n ghràs a ta ann an Criosd Iosa, agus o'n leasachadh a tha sinn a' faotainn uaithesan gach latha agus do ghnà. 'Nuair a tha e air a dhearbhadh air neach gur ann o'n Tighearn a fhuair e na h-uile ni, faodaidh e bhi air a dhearbhadh air, nach urrainn eadhon an gràs a fhuair e o'n Tighearna mar ann féin cheana an gnothach a dheanamh: ach gu'm feudar gu'm failinn e mar a bi e daonnan a' faotainn leasachadh ùr bho'n ionmhas a th' air a thasgaidh ann an Criosd, agus uaithe sin a bhi air a tharrainn a mach tre chreideimh air oibreachadh ann leis an Spiorad Naomha. Ni nìdh so a bhi air oibreachadh air a' pheacach a' chumail iriosal agus do ghnà 'g earbs' as an Tighearna ann an cleachdadh creideimh agus ni a nìdh féin fhiosrachadh gach tràth a thoirt air fhaicinn a bhi na chreideamh luachmhor.

"Cha'n abair mi tuilleadh mu thimchioll an ni so a charaide ghràidh, ach tabhair fainear, (2 Cor. xii. 7, 8, 9, 10.) Ged nach eil againne na mòr thaisbeanan a bh' air am buileachadh air Pòl, fathast tha ar beagan bhuairidhean a chum ar n'irioslachadh agus ar creideamh a chumail an cleachdadh. Chuireadh an dealg a dh'ionnsaidh Phòil, agus chuir an dealg Pòl a dh'ionnsaidh Dhé. Be freagradh Dhé an dianmhaltas, cha'n e aon ni a bha ann am Pòl ach gràsan an Tighearna féin. Chunnaic e an t-aobhar mu'n deach an dealg a chuir da ionnsaidh; se sin ri

ràdh chum is nach biodh e air àrdachadh thar tomhais leis an ni sin a chaidh a bhuileachadh air. An robh aig Pòl a nise tearmunn an aghaidh an deilg so ; cha robh, cha bhiodh sin coltach ri ghabhail thuige mar bha e air a chur da ionnsaidh chum is nach biodh e air ardachadh. Ach ciod a rinn e, ghuidh e air an Tighearna trì uairean an aghaidh an deilg ud agus fhuair e am freagradh so, " gu'n robh gràs an Tighearna féin lan-fhoghainteach air a shon." Bha e daonnan fann an deigh gach ni a fhuair e cheana, ach be neart Dhé, cumhachd Chriosd a bha ga chumail suas, agus ga ghiùlan air aghaidh."

'Nuair a leugh mi an litir so chunnaic mi am mearachd eagalach anns na thuit mi le sgur de dh'ùrnaigh ann an làthair Dhé, agus a' chrìoch mu'n do chuir e do'm ionnsaidh a leithid sud de dhealg. Aig an àm cheudna chronaich an Tighearna Sàtan, agus neartaich e mise chum buaidh a' thoirt air mo pheacannan a shéinn cho liugha buaidh-chaithream tharam o cheann ghoirid. Be'n t-aobhar mu'n do chuir an Tighearn na buairidhean càmparach agus goirt so do'm ionnsaidh na nithe so a leannas :

*Anns a' cheud àite.* Chum mo chronachadh air son mo leisg agus mo mhi-chùram, "Smachdaich t'aingidheachd féin thu agus ni do chùlsleamhnachadh féin do chronachadh," &c. (Ier. ii. 19.) Bha e mar gu'n abradh an Tighearna, chionn nach dh'fhoghainn aingidheachd agus

cùl-sleamhnashadh dhaoine eile chum do smachdachadh, ni t'aingidheachd féin e. Chunnaic thu na dh'fhuiling Daibhidh air son a chùlsleamhnachadh, agus mar thug mi air glaodhaich fad an latha air son a pheacannan, gidheadh cha d'fhoghainn so chum thusa chronachadh, uime sin ni t-aingidheachd féin e: "Aithnich uime sin, agus faic gur olc agus searbh *an ni* gu'n do thréig thu 'n Tighearna do Dhia." Agus gu dearbha thugadh ormsa gu'n dh'fhiosraich mi cho searbh sa' bha e; ach mo thruaighe cia cho grad sa chaidh a chur thar chùimhne air chor is gu'm beil agam do ghnà a bhi ann am fhaireachadh.

*Anns an dara h-àite.* Chuir Dia am buaireadh so am' ionnsaidh air son mo smaointean mi-sheirceil a thaobh na h-aiteam a bh' air am buaireadh, agus air an tug buaireadh buaidh. Uime sin nochd an Tighearna dhomsa nach robh neart annam a bhuineadh dhomh féin, a chum cur an aghaidh a bhuairidh ni's mò na bh' aig muinntir eile air an tug buaireadh buaidh.

Cha do thòisich mi riabh air cuir buaireadh gu peacachadh ann am faoineis leis nach robh mi fa-dheòigh air mo leònadh. (Gnà. vi. 28, 27.) Uaidh sin chi mi tuilleadh de dhaoimhne Shàtain mar a ghnathaich e uile oidheirpean chum mo thàladh agus mo tharrainn a dh'ionnsaidh slighe peacaidh, agus amaideachd, agus na h-uile uair a thug e buaidh thiunndaidh e mach gu bhi 'na

fhear dìtidh. O lùban do-rannsaichte na seann-nathrach! Agus o gliocas do-rannsaichte an Tighearn Iosa Criosd as urrainn a thoirt air mealltaireachd Shàtain tiunndaidh a mach gu feum a phobuill.

Tha mi faicinn gur e an aon dòigh a chum buaidh fhaotainn air buaireadh cuir an aghaidh ceud thoiseachadh a pheacaidh anns a' chridhe. Rinn smaointean peacach altrum ann an sin le tlachd mo tharrainn an ciomachas air amannan gu peacadh a chuir an gniomh. "Cuir an aghaidh an diabhoil agus teichidh e bhuat." Mu *thùs a Mhàirt* 1744, thòisich an Tighearn air aiseadh mo shìth dhomh air ais mar abhainn an deigh mo mhòr thrioblaid o thoiseach ceud mìos a' Gheamhraidh 1743, nochd e dhomh a' chrìoch naomh' a bh'aige le fhulang dhomh a bhi air m'fheuchainn le leithid sud de bhuairidhean agus gu'n robh *feum agam* air gach ni a thachair rium.

Ach tha mi a' faicinn nach luaithe théid aon trioblaid ás na thig aon eile 'na h-àite, agus theagamh an aon sin ni's mò na cheud trioblaid. Ach gu'm a beannaichte gu bràth gu'n robh ainm an Tighearna a ta cur maille ris na buairidhean slighe gu dhol ás. Nochd an Tighearna dhomhsa sòlas do-labhairt o na Sgriobturan so an aghaidh mo thrioblaidean—"A' tilgeadh bhur n'uile chùram air-san, oir a ta cùram aige dhuibh," &c. (1 Ped. v. 7,) agus a rithist. "Tabhair suas do shlighe do'n Tigh-

earna agus earb ás agus ni se e. 'Ni an Tighearna coimh-lionta an ni sin a bhuineas dhomhsa. Ach leasaichidh mo Dhia-sa' bhur n-uireasbhuidh uile a réir a shaibhreis ann an glòir tre Iosa Criosd." Salm xxxvii. Philip. iv. 19.

*An ceathramh latha deug de'n Mhàirt*, air dhomh a bhi ri m' ùrnaigh mhaidne fhuair mi mothachadh nach b'àbhaist a bhi agam air m' easbhuidheachd, agus mar an ceudna, air doilgheasan na beatha so, ach bha mi gu h-iongantach air m' ùrachadh o na Sgriobturan a chaidh aithris, agus chuidich an Tighearna leam chum m'uile dhìth, araon spioradail agus tìmeil a thrusadh suas agus an tilgeadh air féin, ni leis an dh'fhuair mi mo spiorad air fhaothachadh mar gu'm faighinn eallach throm a thilgeadh bharr mo dhroma. 'Nuair a chaidh mi dh'obair air mo ghnothach saoghalta bha mo spiorad aig an àm a' deanamh gàirdeachas gu'n d'fhuair mi m'uile chùram air a thilgeadh air Criosd mar air Cruithear dìleas; agus am feadh a bha mi a' smaointeach' air na nithe so thòisich an teine air losgadh ás ùr ann am chridhe a cho-éignich mi gu glaodhaich a mach, " Cia mòr toileachas inntinn na diadhachd! Cia taitneach an ni m'uile chùram a thilgeadh air Dia! Cia cho math sa tha e creidsinn gu'm beil spéis aige dhomh." Thug na smaointean so orm m' obair thìmeil a chuir air a h-aghadh le suilbhearachd.

Chunnaic mi ge be air bith ni a' gheall an

Tighearna da phobull, gu'n d'òrduich e meadhonan a chum a thoirt dhaibh. An sin chunnaic mi, 'nuair a bha mi fo thrioblaid, gu'm be mo dhleasannas mar chreutair reusanta na meadhonan a ghnàthaich an Tighearna chum na criche sin fhaotainn a mach, no saoradh o leithid de dh'uallach, &c. Air chor is an uair a tha mi air m'fhaotainn a' deanamh feum gnàthaichte de na meadhonan so a shònraich Dia chum mo shonas spioradail agus tìmeil a chur air aghaidh ge d' bhiodh na nithe sin anns an robh mi ri saothair no feuchainn ri dheanamh air tuiteam a mach càlg-dhìreach an aghaidh nan nithe sin a shònraich mi, no ris an robh sùil agam a thigeadh gu'n robh fior shìth agus suaimhneas agam, gu h-àraid a thaobh gu'n thilg mi 'chùis air an Tighearna, agus nach robh mi dearmadach ann an gnàthathachadh nam meadhonan a shònraich e. Is e so mo shìth, a bhi do ghnà a' cleachdadh nam meadhonan, ag amharc air an Tighearna chum is gu'n tabhair e seachad an toradh a chì e iomchaidh. Esec. xxxvi. 37.

Cia cho taitneach sa' tha e, bhi 'deanamh aon chual de m'uile chùram agus da'n tilgeadh air Criosd, 'nuair as urrainn creideamh, na briathran so a leughadh,—" Tha spéis aige dhomhsa." Beannaichte gu'n robh Dia a chionn gu'm beil an uachdaranachd air a' cuir air a ghuailibh,—Air leam gu'm biodh e do-dheanta m'àmgharan agus mo thrioblaidean a ghiùlan mar an nochd-

adh an Tighearna ni eigin domh de dhiomhaireachd a fhreasdail air fhoillseachadh anns an fhacal so:—" Agus a ta fhios agam gu'n comh-oibrich na h-uile ni chum math do'n dream aig am beil gràdh do Dhia, *eadhon* dhaibhsan a ghairmeadh a réir a rùin." (Rom. viii. 28.) Tha mi a mothachadh gu'm beil cùing Chriosd so-iomchair agus uallach eatrom air dòigh is gu'm faod mi a ràdh nach eil àmhgharan no trioblaidean agam. Ged a dh'fhaodadh e bhi na ghnothach annasach, fòs tha e fior, agus is e na h-uile aobhar as urrainn mi a thoirt air a shon an sealladh a thug Dia dhomh air an earrann de fhacal a luaidh mi ma dheireadh, anns an ochdamh caibidil de littir Phòil a chum nan Ròmanach. Gach uair a thig trioblaid am dhàil, tha e 'g athnuadhachadh m'ùmhlachd da thoil, ach cha'n urrainn mi gu bràth an taitneas a' chuir an céill a ta m'anam a' faighinn anns a' ghniomh sin, air leam ged nach robh duais a' feitheamh air diadhachd anns an t-saoghal eile nach malairtinn a suaimhneas anns an àm air son aon ni anns an t-saoghal so.

*A' cheud latha de'n Mhàigh* 1744. Bha mi fad ann an teagamh m'u thmichioll làn shaorsa bho pheacadh, ni a ta nis' ann am mòr thomhas air glanadh suas. Aig an àm so bheothaich an Tighearna tograidhean dùrachdach n'am anam an geall air naomhachd nàduir agus samhlachas ri iombaidh a Mhic gràidh. Rinn mi osnaich

anns a' phàiliunn so air dhomh a bhi air mo luchdachadh le truailleachd, agus thubhairt mi,—" O nach robh agam sgiathan mar chalaman 's theichinn air falbh agus bhithinn an sìth." Faodaidh mi a' ràdh gu saor nach be aon trioblaid a dh'fhàodadh tighinn an caramh mo chuirp no dòchan a dheanamh do'm ainm anns an staid so a dh'fhàg mi cho déigheil air triall, ach fior dheigh air a bhi saor o pheacadh còmhnaidh a' chridhe agus truailleachd: ach an uair a gabh mi làn bheachd air truailleachd choitcheann mo nàduir, agus cho domhain sa bha am peacadh air freumhachadh ann an uile cheud-faithean m'anma, agus anns gach ball de'm chorp, thòisich mo chridhe air fàilinn agus thubhairt mi, cia mar théid a leithid so de chorp peacaidh agus bàis a sgrios, no cia mar a shaoileas mi gu'm faigh mi làn shaorsa uaithe ann an saoghal eile. Cia mar as urrainn mise smaointeach gu'm bi mo chridhe air a shocrachadh air Dia air chor is nach bi aon smaoin sheacharanach agam fad linntean na siorruidheachd? Cia mar as urrainn mi a chreidsinn gu'n dean mi séirbheis gun sgìos do Dhia gu siorruidh? Is gann as urrainn mi a chreidsinn. Air uairean ghabh mi beachd air cumhachd uile-chumhachdach a b'urrainn nèamh ùr agus talamh ùr a dhealbh; an sin thubhairt mi, c'arson nach dean e nàdur ûr, agus spioradan ùra mar an ceudna? An sin dhearbh an Tighearn firinn na cùise orm, agus lăs e mo

thograidhean ni's mò agus ni's mò an geall air am mealltainn. O cia cho taitneach sa bha mo smaointean air àillteachd a naomhachd. Bha na Sgrìobturan so a leanas ni bu mhilse do'm bhlas na chìr-mheala. " Agus tàrlaidh anns an latha anns an tabhair an Tighearna dhut fois o' t'àmhghar, agus o d mhi-shuaimhneas, agus o'n daorsa chruaidh a leagadh ort; gu'n tog thu 'n fhàistneachd so an aghaidh rìgh Bhàbiloin, agus their thu cionnas a sguir am fear-sàraichidh ! *Cionnas* a sguir ise bha sgeadaichte le h-òr !" (Isa. xiv. 3, 4.) Eadhon is ionan a their mise ann an seadh sgriobturail, 'nuair a bheir an Tighearn orm dol a steach ann an suaimhneas siorruidh ann féin, cia mar a sguir an diabhol ? Cia mar a sguir mo chridhe as-creideach ? Cia mar a sguir an saoghal buaireanta ? Cia mar a sguir sgìos, agus fadachd ann an séirbheis Dhé ? Cia mar a sguir gràdh diamhair do'n pheacadh ? Cionnas a sguir gach ni a ta càlg-dhireach an aghaidh Dia naomh anns a' chreutair ? Cliù shiorruidh agus moladh do Dhia a rinn sinne 'n-ar luchd-comhpairt de'n nàdur dhiadhaidh agus a thionndaidh sinn á dòrchadas a chum rìoghachd a Mhic-gràidh. Bu taitneach an gairm so:—" Oir feuch cruthaicheam nèamhan nuadha agus talamh nuadh; agus cha chùimhnaichear iad sin a *bh'ann* roimhe, agus cha tig iad an aire *do'n duine.* Ach deanaibh-sa gàirdeachas agus bithibh aoibh-

neach gu cian nan cian, *air son an ni a* chruthaicheam; oir feuch, cruthaicheam Ierusalem na cùis aoibhneis, agus an sluagh 'nan cùis ghàirdeachais agus bithidh mì aoibhneach ann an Ierusalem, agus ni mi gàirdeachas ann am shluagh; agus cha cluinnear guth caoidh no guth caoinidh innte ni's mò." (Isa. lxv. 17, 18, 19.) Be'n ath sgriobtur,—" Oir a ta ar caithe-beatha-ne air nèamh an t-ionad anns am beil dùil againn fòs ris an t-Slànaighear. an Tighearn Iosa Criosd: a chruth-atharraicheas ar corp dìblidh." Phili. iii. 20, 21.

So mùthadh iongantach gu dearbh, air a dheanamh air corp truaillidh! caillidh mi mo smaointean air an atharrachadh iongantach so. O Fhir-saoraidh uile-chumhachdaich as urrainn gach ni cheannsachadh dhut féin, greas an latha anns am bi e deanta. Cliù do Dhia, a dh'oibrich ann am chridhe creideamh na h-aiseiridh so le d' Spiorad Naomh' agus a thug dhomh deagh dhòchas tre ghràs ri cuibhrionn de'n cheud aiseiridh. Ciod an gàirdeachas leis am beil mi a' leughadh an Sgriobtuir so;—" Oir a ta sinne a' gluasad a réir creideimh, agus cha'n ann a réir seallaidh, tha deagh mhisneach againn, agus bu raghnaiche leinn gu mòr a bhi air choigreich ás a' chollainn, agus a bhi làthair máille ris an Tighearna." (2 Cor. v. 7, 8.) Air choigreich ás a' chollainn chrè so a ta 'na leithid de shac air mo spiorad ann ad shierbheis; air choigreich o na sùilean so, a' ghiùlain

m'inntim an deigh mhìle diamhanas agus chus-pairean neò-ghlan. O gu'm a h-ann a bhios mi comasach air oibreachadh air sheòl is co-dhiù a bhios mi a làthair no air choigreich gu'm bu mi taitneach leis-an; air choigreich ás an fheòil anns am beil mi air mo chumail mar ann am prìosan, air chŏr is gur e an ni as mo a's urrainn mi 'dheanamh a mhàin amharc a mach air uineagan mo phrìosain. O! c'uin a bhios na h-uineagan sin air an dòrchnachadh? O! c'uin a thig mi an làthair Dhé? oir 'na làthair-san tha saorsa iomlan o pheacadh agus lànachd suaimhneis agus taitneis aig a dheas làimh gu suthainn sìor. Gu'm a h-ann a bhristeas an latha agus a theicheas na sgàilean air falbh. *Amen*, eadhon thig gu'n mhaille, a Thighearn' Iosa!

Rè cuid de thìm an deigh so thug an Tigh-earna dhomh mòr shòlas inntinn agus de bhlàthachadh gràidh. Rinn mi mòr ghàird-eachas air son diamhaireachd neo-aithnichte na diadhachd, ni a chreid mi a bhiodh air a làn-fhoillseachadh 'na àm math féin; agus nochd an Tighearna dhomh ni a's mò na nochd e dhomh riabh roimhe o'n earrann de'n Sgriob-tur a dh'aithris mi fa-dheireadh.

## CAIB. VI.

*Anns am beil mairsinneachd air déilig gràsmhor Dhé ri m'anam o cheud mìos an Fhoghair* 1745, *gu mìos mheadhonach a Gheamhraidh* 1750.

Bha Sàcramaid Suipeir an Tighearna gu bhi air a riarachadh do cho-thional ann am choimhearsnachd, chaidh mi do'n àite sin agus fhuair mi sealladh ùrachaidh anma air Criosd aig a bhòrd féin, araon ann an rathad smachdachaidh agus comhfhurtachd, agus thainig nan Sgriobtuaran so fa'm chomhair,—" An tra chìosnaicheas mis' an cridhe strìopachail a dhealaich rium." (Esec. vi. 9.) " Feuch bruthaidh mise bhur 'n-àite, mar a bhruthas càrbad luchdaichte le arbhar a sguaban." (Amos ii. 13.) ni a thiunndaidh mo shùilean gu amharc air fulangas Iosa Criosd Mhic Dhé, Tì a be 'bhàs gràidh a bha mi nise cumail air chùimhne, agus a' beachdachadh air mo pheacanan féin mar aobhar air son an dh'fhuiling e : chunnaic mi Mac siorruidh Dhé air a bhruthadh le fraoch féirge Athar mar chàrbad air a bhruthadh fo sguaban, eadhon gu pian-spàirn agus falas fala. O ! cha be n'a rinn na h-Iudhaich, no na Romanaich, no na deamhnan air Criosd a thugadh orms' fhaicinn ach na rinn mo pheacannan agus mo chridhe strìopachail air,

agus an ni a rinn Athair nèamhaidh air ann an latha a dhian-chorraich, 'nuair a sheas e am riochd agus am àite mar mo ràthan. Agus mar a thoilich an Tighearn a bhruthadh agus a chuir gu bròn an uair a rinn e a chorp agus anam 'nan ìobairt air son pheacannan, eadhon air son mo pheacannan mòra sa', &c. O m'anam faic fuath Dhé an aghaidh a pheacaidh! a ghràdh do pheacaich. Faic o m'anam na chosg do pheacannan do'n Tighearna 'na beatha agus feuch an urrainn thu sòlas a' dheanamh dheth a rithist.

Mar so fhuair mi sealladh air luach-ceannaich mo shaorsa, agus nàdur an-tromach mo pheacannan, ni a thug air mo chridhe bristeadh agus leaghadh a chum bròin air son mo pheacannan, agus caoidh a' dheanamh agus a bhi an searbhadas mar an deigh bàis an aon mhic. Mu fheasgar chaidh mi gu m'ùrnaigh dhiamhair, agus ma bha mi riabh dùrachdach ann an ni air bith bha mi mar sin an so chum mi féin a' choisrigeadh do shéirbheis Dé agus do dh' onair ainme, ann an toirt suas m'uile bhall corparra mar ionnsramaidean ionnracais a chum naomhachd: seadh bha mi air mo thabhair gu creidsinn gu'n ghabh e rium anns an aon-ghraidh, uime sin cho-dhùin mi gu'n sheas mo bheinn gu daighean agus nach bithinn gu sioìruidh air mo ghluasad. Ach bu bheag a bha dh'fhios agam ciod an stoirm a bha tighinn, no ciod an t-astar a bha agam ri shiubhal mu'm

faighinn an ath thràth bithe. Cha d'fhuair gu ceann dà bhliadhna.

Anns a' bhliadhna 1745, (Bliadhna Thearlaich) dh'éirich a' chuid mhòr de mo chàirdean leis a' Phrionns' ann an àr-a-mach an aghaidh an rìgh, thuit cuid diu sa' chath, agus chaidh cuid eile chur gu bâs ann an *Carlisle*,* ach ged' bha 'n t-aobhar mu'n dh'fhuiling iad olc bha mis' anabarrach brònach air an son, agus cha b'urrainn mi mathanas a thoirt do'n mhuinntir a bha le'n cumhachd agus le 'm fianaisean bréige 'nam meadhonan bàis daibh; agus thòisich mi air altrum gàmhlais daibh air son sin. Air do'n diabhol mis fhaicinn ag àrach dioghaltais do na daoine ud chuir e féin tuilleadh connaidh ris an lasair, le nochdadh dhomh cho taitneach sa bhiodh e dioghaltas a dheanamh orra, agus bha bhi smaointeach air an ni sin glé thaitneach leam ged nach b'urrainn mi ruigheachd orra. Air uairean dh' éireadh mo chogais 'na'm aghaidh le leithid so de Sgriobtur. —" A *chàirdean* gràdhach na deanaibh dioghaltas air bhur son féin ach thugaibh àite do'n fhéirg, oir a ta e sgrìobhte, is leamsa dioghaltas,

---

* One of the individuals here alluded to was Francis Buchannan of Arnprior; he had not been concerned in the enterprise of 1745 in any way. He was taken prisoner at his own house of Leny, Perthshire, and carried to Carlisle, and condemned by false witnesses, and hung on the 28th of October 1746, not at Carlisle, as our author supposed, but at Penrith.

iocaidh mi deir an Tighearna," &c. (Rom. xii. 19.) Ach cha b'urrainn mi éisdeachd ri sgriob-tur no ri reuson: cha riaraicheadh ni air bith mi ach fuil, uime sin labhair mi gu fàbharach mu dhéighinn a' pheacaidh sin, ged a bha e càlg-dhìreach an aghaidh mo reusoin agus mo bhreitheanais.

Chaidh mi 'n sin far an robh Sàcramaid suipeir an Tighearna gu bhi air a riarachadh ach cha do chompàirtich mi de na h-òrduighean a' creidsinn nach deanadh iad ach mo chiont a mheudachadh. Feadh a bha mi anns an staid so ghabh mi orm dol uair no dhà a dh' ionnsaidh bòrd an Tighearna, ach laidh an diabhol orm an deigh sin air chor is gu'n robh mi coltach ri mi féin a reubadh ás a' chéile nam bhloidibh; oir thoisich cuid de Chriosdaidh-ean geur-chuiseach air mo chealgaireachd fhaicinn tre'n sgàile chuir mi orm. O! an ifrinn a ghiùlain mi ann am uchd: Ge be air bith àite d'an rachainn bha fuaim uabhasach an damnaidh a' séirm ann am chluasan.

*Air an dara latha fichead de mhìos deireann-ach an t-Sàmhraidh* 1750, chuala mi gu'n robh Sàcramaid suipeir an Tighearna gu bi air a riarachadh ann an sgìreachd na Maoile, àite anns an robh iomadh co-chomunn milis agam maille ri Dia, agus air leam gur e sin an t-àite, anns an tugadh air m'anam an toiseach gréim a dheanamh air Iosa Criosd, agus anns an robh mi gu tric air mo sheòladh agus air mo chomh-

fhurtachadh le ministearlachd an fhacail: agus a chionn gu'n robh iomadh fear-eòlais agam anns an àite sin chuir mi romham fheuchainn ciod a' bhreth a bheireadh iad air mo chŏr, agus a chum mi féin a laidhe fosgailte fo shearmonachadh an fhacail: ach cha robh smaointeann idir agam air dol a dh'ionnsaidh bòrd an Tighearna. Co dhiù a chionn gu'n robh an latha ro fhliuch, agus mo phearsa ro fhann b'aithreach leam iomadh uair gu'n dh'fhàg mi mo dhachaigh: ach fa-dheòigh ràinig mi an t-àite, agus air feasgar Di-sathurn chuala mi searmoin air a searmonachadh leis an Urramach Uilleam Gilleaspie, ministear Chumaic, duine chum cliù Dhé nach cuala mi riabh an diamhanas. Be'n ceann-teagaisg o'n shearmonaich e so a leanas;—" Tha sinn fo thrioblaid air gach taobh gidheadh, *cha'n eil* sinn ann an teanndachd." (2 Cor. iv. 8.) Bha leughadh a' chinnteagaisg so na searmoin dhomhsa ; agus b'iongantach leam nach do thachair mi ris an sgriobtur so roimhe an àm dhomh a bhi rannsachadh a' Bhìobaill. Nochd e lionmhorachd de theanndachd àmhgharach agus de dh'imcheistean pobuill Dé, a bha 'g éiridh o'n truailleachd a bha fathast a' chòmhnaidh annta, agus cuilbheartan Shàtain; agus nochd e mar an ceudna an t-aobhar nach robh iad ann an an-dòchas a dh'aindeoin gach ni a b'urrainn an diabhol, an saoghal, agus an fheòil a dheanamh. Bha mi air leaghadh sìos le deoir am feadh a shuidh

mi sìos ag' éisdeachd na searmoin so, agus shaoil leam gu'n robh m'uile bhanntaibh air am fuasgladh agus na neoil air sgaoileadh : ach air ball dhùisg Sàtan suas teagamh nach b'urrainn leithid an tì mu'n robh a' ministear a' labhairt a bhi na leanabh do Dhia.

Air mo shlighe dhachaigh shuidh mi a leagadh mo sgiòs diom, agus ann an tiotadh bha mo theagamhan air sgaoileadh air falbh: bha na geatachan pràis agus croinn iarainn an as-creideimh air an bristeadh agus m'anam air a lèigeadh fa-sgaoil. Thug buachaill Israeil m'anam air a leth mhilleadh á beul an leòghain. Spion se a' chreach a' fiaclan an uabhasaich agus mise mar aithnne ás an teine; agus mu'n d'eirich mi á m'àite suidhe bha mo theangaidh air a fuasgladh a chum àrd chliù mo Dhé a sheinn: agus air an àm cheudna dh'éirich Iosa Criosd Mac an ionracais orm le slàinte fo sgiathaibh.

Ach an robh ioghnadh ann mi bhi toilichte? Nach b'iongantaiche nach tug mi suas an deò le h-éibhneas. Ged do bhiodh na beanntaichean a bha mu'n cuairt domh 'nan òr agus 'nan airgead, agus iad gu léir leam féin, mheasainn iad mar aolach agus mar shalachar an coimheis ri oirdheirceas Chriosd Iosa mo Tighearna. An robh iongantas ann gu'n robh mi toileach fhaicinn nach fhaca mi o cheann beagan bhliadhnachan ach aineamh, no mar choigreach nach fanadh ach rè òidhche, agus rè dà bhliadhna nach faca mi idir: ach feadh a bha m' Fhear-

saoraidh air falbh O cia mar rinneadh dì-meas air a ghràdh agus tàir air ainm! agus càmpar a chuir air a Spiorad le mo ghniomharran aindiaghaidh: Ach a nise thainig e! O thainig e. Beannaichte gu'n robh ainm a chuir mo neo-thoirt air chùl. Agus ciod a their mi? Ciod a b'urrainn Daibhidh a ràdh a bharrachd? "Ach an e so gnàths dhaoine a Thighearna?" Their mi maille ri Heseciah, "Labhair e araon ruimsa, agus is e féin a rinn e imichidh mi gu tairis (le ghràs) rè m'uile laithean an an searbhadas m'anna."

Chan eil deamhain no droch dhuine damnaichte ann an ifrinn a b'urrainn sealladh a b'uabhasaich a bhi ac' air am peacannan na bh' agamsa air mo pheacannan féin 'nan uile chŏr cudthromach, gidheadh, 'nuair a ghabh mi beachd air Criosd mar Shagart agus éifeachd fhala agus a luachmhoiread ann an làthair Dhé; agus a bhuaidh naomhachaidh a ta aic anns an anam 'nuair a théid a cumail ris leis an Spiorad Naomha, tha mi cho dearbhta á gràdh agus a fabhar buan-mhaireannach Dhé, sa tha na h-ainglean taghte 'bha air an daighneachadh, 'nan ceud staid agus nach do pheacaich riabh. Agus an uair a bheachdaicheas mi air Criosd mar Rìgh nan rìgh, agus 'na cheann thar gach ni da Eaglais, tha mi cuir cumhachd Shàtain agus dhroch dhaoine ann cho beag sùim ris an smùraich a ta fo'm chasan. Tha mi ri gàirdeachas, tha mi ri buaidh-chaithream, tha mi

toirt buaidh ann an Criosd gun dòchas a bhi agam san fheòil, agus a miannachadh gu dùrachdach eiseamplair a leantainn. Agus a nis' a chionns is gu'm beil mi creidsinn ann an Criosd Iosa tha " sìth Dhé a tha dol thar uile thuigse" air lionadh m'anma gu léir,—Thainig mi a chuid eile de'n t-slighe mar neach a chaidh a dhùsgasdh o na mairbh agus bu ghann a b'urrainn mi cumail orm féin gu'n m'aoibhneas a chuir an céill do'n bhuidhean a bha tachairt rium air an rathad mhòr.

Air dhomh tighinn dachaigh agus tìm fhaighinn gu smuainteach air na rinn an Tighearna do m'anam, be cheud ni a bha mi air son a rannsachadh, an ni a bha mi a' saoilsinn bu cheann-fath do na h-uile thruaighe a thainig orm anns an dà bhliadhna chaidh seachad. Agus cho-dhùin mi gu'm be a bhi 'g altrum smuaintean dioghaltais an aghaidh a *leithid so de mhuinntir* a rinn eucoir orm. An sin dh' fheòraich mi gu dùrachdach ri mo chridhe féin mar ann an làthair Dhé, agus thubhairt mi :—" Air faicinn dut gu'm beil Dia réith riut ann an Criosd, gun a bhi cuir t-eaceartan as do leth, nach eil thusa le t'uile chridhe air do réiteachadh ri do nàimhdean féin, gu sònraichte ris a *leithid so de mhuinntir* gun a bhi cur an ea-ceartan an ìre dhaibh?" Thug m'uile chridhe freagradh do'n cheiste so,—" Tha, Tha, tha mi ; oir a chionn gu'm beil Dia réith riumsa, eadhon riumsa, tha mis air an latha

diugh air mo dheanamh réith ris a' chinne-daonta gu léir; agus ris a bhuidhean air na chuir 'mi mach, agus a' guidhe' gu'm bi an cuirp agus an anamanan sàbhailte gun an fhalachd ìs lugha bhi agam dhaibh, mar nach cuireadh iad. riabh mi-thlachd orm." Bha' ni so 'na chotharradh math leam air gu'n robh gràs Dhé annam da rìreadh 'nuair a b'urrainn mi mathanas a thabhairt gu saor do na nàimhdean ud. Oir tha dioghaltas agus sean ghàmhlas mar bheanntan a ta thar cumhachd nàduir a' chìosachadh, freumhan nach urrainn duine sam bith le neart féin a spionadh suas, a thaobh gu'm beil e thar cumhachd reusain na smaointean so a chumail fodha, 'nuair a dheireas iad, ni mò as urrainn ùine 'n lagachadh : is iad na h-ana-miannan so meòir a's treise de'n t-seann-duine.

Dheallraich a' ghrian a' nise gu sòlasach àir m' anam anns gach uile dhleasanas, agus bheothaich spiorad Dhé cleachdaidhean, a ghràis agus thainig iad a mach ann an gluasad beò. Bha mo shòlas "do-labhairt agus làn de ghlòir." Tacan an deigh so thuit mi ann an tinneas a bha uabhasach do nàdur agus a chuir gràs gu dùlan, uime sin thòisich mi air cuir mo thaigh an òrdugh agus a' cur ri'm chunntas gu'm faiginn bàs agus nach mairinn beò.

An so bha sealladh gle ghruamach agam air mar ghiùlain mi mi-féin rè na h-ùine bha mi

as eugmhais làthaireachd Dhé; ach be mo thròcair do-labhairt gu'n do shlànaich Dia m'anam mu'n do leag e a làmhan air mo chorp. An sin thòisich mi air rannsachadh an dh'fhuair mi gràs; no 'm fuilingeadh m'fhianais air son slàinte dearbhadh mar thaitneadh ri'm chogais o'n a bha mi gu seasamh an ath-ghoirid fa-chomhair cathair brietheanais neo-chlaon-bhreitheach Dhé. Agus fhuair mi na cotharr-aithean so a leanas air gu'n robh mi a'm chreideach an Criosd:—

*Anns a' cheud àite.* Bha truailleachd choit-cheann mo nàduir air a dhearbhadh orm; agus gu'n robh mi ann am "leanabh corraich eadhon mar chàch," gun a bhi air sheòl sam bith fiùgh-ail air fàbhar Dhé, agus bha mothachadh agam air cho neo-chomasach sa' bha mi dhiom féin air eiridh ás an staid thruaigh sin, &c.

*Anns an dara h-àite.* Mhothaich mi gu'n dh'fhuair mi an Tighearna Iosa Criosd air chùmhnantan an t-Soisgeil 'na uile dhreuchdan agus gu'n shocraich mi air-san mar shlànaigh-ear cumhachdach agus dianmhalt comasach air mo shàbhaladh chum na làimhe is faide mach, gu'n do ghabh mi ri fhìreantachdsan mar m' fhìreantachd féin, ni a b'aon stéigh fhìrean-aichidh dhomh ann an làthair Dhé, &c.

*Anns an treas àite.* Mhothaich mi gu'n robh mòr mheas agus spéis agam do lagh naomha Dhé, agus nach robh mi 'n geall air ni sam bith ach eiseampleir Chriosd a leantuinn ann an

coimhlionadh an dleasanais a bha 'n lagh ag iarraidh. Mhothaich mi riabh on a dh'fhosgail Dia mo shùilean chum is gu'm faicinn gràs saibhir Chriosd anns an t-soisgeil, gu'n robh iarratas agam a' ghràs sin a mheudachadh le strìochdadh de dh'eiseamplair Chriosd; agus de na h-uile mhearachdan san t-saoghal cha do dh'fhuathaich mi mearachd sam bhith cho mòr riu so a tha tiunndaidh gràs Dhé gu macnus, a' deanamh Iosa naomha na mhinistear peacaidh—Mhothaich mi ni b'fhaide, ged a bha mi nise do réir coltais air bruach na siorruidheachd nach robh m'iarrtas ni bu mò gu Dia ghlòrachadh na bha mi am feadh a bha mi am làn shlàinte, agus ann an treun mo neart, ni mo a bha iarrtas agam air gréim ùr air Crisod ach na bha agam roimhe. Be m' uile iarrtas gu'm faighinn neart a chum na fhuair mi cheana chumail, a chionn is gu'n do mheal mi uidhir de Chriosd sa' b'urrainn mo chridhe chumail, no mo chreideamh a ghiùlain.

*Anns a' cheathramh àite.* Mhothaich mi m'ùmhlachd a' sruthadh bho bhun gràidh do Dhia, agus gu deimhinn ged a chithinn ifrinn le h-uile uabhas rùiste, cha'n fhàgadh an sealladh sin cho umhal mi sa dh'fhàg an gràdh a bha agam do Dhia.

*A Rithist.* Bha mi air mo réiteachadh ris a' chinne-daona gu léir, gun an gàmhlas bu lugha, ged nach robh mi réith ri'n caithe-beatha agus ri'n giùlain, ach bha teas ghràdh agam do'n

bhuidhean a ghràdhaich an Tighearn Iosa da rìreadh ged nach biodh iad féin agus mise do réir a chéile ann am puingean eile.

'Se sud cuid de na dearbhaidhean a fhuair mi air gu'n robh gràs Dhé annam agus nach tighinn a chum damnaidh, agus bha facal Dhé agus a Spiorad a togail fianais le mo chogais nach robh mi ga mo mhealladh féin. Seadh, bha iomadh smuain thaitneach agam air siorruidheachd ni nach eil an comas domh sgrìobhadh an dràsta. O! ciod an ni siorruidheachd naomhachd a mhealtainn! siorruidheachd de an ùmhlachd is iomlaine gun sgìos! siorruidheachd do ghràdh gun sgur! siorruidheachd gun chaochladh sam bith! O shiorrudheachd cia mar tha bhi smuainteach' ort a' slugadh suas m'anma! Agus fathast bu deònach a bhithinn beò, agus bu deònach a bhàsaichinn. Ach o bha aogais gruamach a bhàis uabhasach do'm nàdur ach a réir gach coltais cha robh dòigh air a sheachnadh. Uime sin mheas mi mi féin mar roi' làthair cathair bhreitheanais uabhasach Dhé, agus mi bhi air mo rannsachadh le leithidibh so de cheistean:—" Ciod a rinn thusa leis na tàlantan a dh'earb mi riut? Ciod am feum a rinn thu dhiù? Cia mar chaith thu t'òige agus do neart? Cia mar a ghabh thu ga t'ionnsaidh gluasadan, mo Spioraid? Ciod am feum a rinn tha de m'òrduighean, de shearmonachadh an fhacail, agus de ghabhail na Sàcramaidean? Cia mar a bhuil-

ich thu mo Shàbaidean? Cia mar a dh'àithn thu do d' theaghlaich agus do d' sheirbheiseich m'eagal a bhi orra? Agus cia mar a dh'òrduich thu conadal 'nan làthair? Ciod an eiseamplair a thug thu dhaibh-san agus do d' choimheirsnaich? Cia mar a sgaoil thu do mhaoin do na bochdan ann am fiosrachadh nam bantraichean agus nan dinnleachdan nan teinn agus ga do chumail féin gun smal o'n t-saoghal?" &c. &c.

Do na ceistean so, agus do dh'iomadaidh a bharr orra bha mi balbh agus cha b'urrainn mi freagradh a' thoirt dha air son aon ann am mìle. O! tha nithe siorruidh a thoirt gu buil uabhasach! Ach air leam gu'n dh'fhuair mi an Tighearna Iosa Criosd m' Fhear-tagraidh a seasamh air mo shon mar Eadar-mheadhonair agus a' fogladh a bhilean gràsmhor air mo shon feadh a bha mi am sheasamh aig ionad breitheanais ag agairt fhala agus fhiùghalachd féin, a' dheanadas agus a bhàs, aiséiridh agus a ghlòrachadh, agus tre fhìreantachd gu'n dh' fhuair mi saor o'n bhreitheanas, chum onair shiorruidh lagha agus ceartais Dé. O! co is urrainn glòir an t-seallaidh so do Chriosd aithris? Agus an sin chunnaic mi an Tighearn' Iosa Criosd, cha'n ann a mhain mar m' Fhear-tagraidh, agus m' Fhear-saoraidh, ach mar mo Bhreitheamh. "O cha'n eil an t-Athair a' toirt breth air duine sam bith, ach thug e na h-uile bhreitheanas do'n Mhac." Agus

O cia cho taitneach sa' tha na smuaintean so Fear-saoraidh agus breitheamh fhaicinn ann an aon phearsa! Nach be so an Tighearna ga mo neartachadh air leabaidh mo thinneis iarganaich? B' fhearr leam laidhe air cléith iarainn leis na smaointean so air an dearbhadh air mo chogais leis an Spiorad Naomha na laidhe sìos air leabaìdh chlòimh-itich le ciont agus gath a' pheacaidh.

Bha smuaintean dealachadh ri mnaoi ghràidh, agus ri leanamh taitneach gle chruaidh orm; ach fa-dheòigh thainig agam air buaidh fhaotainn thar na smaointean sin, le bhi air mo chuideachadh gu creideamh oibreachadh air an Sgriobtur so;—" Tog do chlann gu'n athair agus gleidhidh mise beò iad, agus cuireadh do bhanntrach a dòchas annamsa." An deigh dhomh mo chreideamh a shocrachadh air a' ghealladh agus air an àithne so bha mi cho toilichte is ged a bhiodh oighreachd agam ri fhàgal daibh le cobhanan làn òir, agus air dhomh a bhi strìochte do thoil Dhé bha mi denòach marsainn beò, no bàsachadh, mar chitheadh e-féin iomchaid. Ach rùinich Dia m'aiseadh a rithist gu mo shlàinte ghnàthaichte, agus bha mi air mo chuideachadh chum ìobairt thaingealachd a nochdadh dha air son mo shaoradh o bhruach na h-uaighe!

Bhuannaich mi ni's mò o'n trioblaid so na rinn mi fad m'uile bheatha roimhe sin, air dhomh a bhi air mo tharrainn o fhuaim agus o dhrip an t-saoghail, bha mi ni b' fhearr air

m'ullachadh chum teagasg diadhaidh a ghabhail ni a dheònaich an Tighearna thoirt dhomh aig an àm. " *Is* beannaichte 'n duine smachdaicheas tusa a Thighearna agus a theagaisgeas tu ás do lagh."

Bha Sàcramaid Suipeir an Tighearna gu bhi air a riarachadh ann an sìgreachd fagus domh agus bha iarrtas dùrachdach agamsa air a bhi'n sin. " Mar a thogras am fiadh a' chum nan sruth uisge, mar sin' tha m'anam a togairt ga t'ionnsaidh a Dhé, tha tart air m'anam a chum Dhé, chum an Dé bheò," &c. (Salm xlii., xliii. *agus* lxxxiv.) Chuir mi sìos nan Sgriobturan so a chionn gu'm b'iad a bha mi cnuasachadh, agus ag aithris agus be làn mhiann m'anma, glòir Dhé, fhaicinn, agus gu'm mothaichinn a ghràdh cumhachdach ann an Criosd ga mo chomh-éigneachadh, oir mhothaich mi òrduighean a bhi coltach ri teach Dhé agus ri geata néimh.

Anns an àite so bha sealladh agam de'n Tighearn' Iosa Criosd mar mo bhuachaille o na briathran so,—" Is e'n Tighearna mo bhuachaille cha bhi mi ann an dìth." Bha mi air mo thoirt gu beachd a ghabhail air Criosd mar a threòraich e Clann-Isareil rè dhà fhichead bliadhna anns an fhàsach; agus fhaighidin ann an giùlain leo a dh'aindeoin am brosnaichean lionmhora, agus mar thugadh iad fa-dheòigh a chum Canaan a' gheallaidh: fòs chunnaic mi gu'm b'éigin da air uairean an cronachadh le sgùrsaidhean goirt air son an ceannairc, agus an

toirt gu ùmhlachd. Feuch dhéilig e riumsa air a mhodh cheudna, thug e mi bho ni bu mhio-sa na daorsa na h-Eiphit, agus thug e dhomh deagh reachd, stàtun, agus àintean, nithe na'n robh mi air an coimhid a sgaoladh mo shìth mar abhainn, agus m' fhìreantachd mar thonnan na fàirge. "Ach chuir *mise* doilgheas air a Spiorad Naomh' air chor is gu'n dh'fhàs e 'na nàmhaid *dhomh* agus chog e féin ann am aghaidh," gus an robh na deagh armailtean gràis so, a thugadh dhomh aig àm m'iompaichidh cha mhòr gu léir air an sgrios aig àm mo chùl-sleamhnaichidh.

Air an ath mhadainn ged a bha mi glé lag, agus fann ann am chollainn, chaidh mi chum an àite anns an robh sàcramaid suipeir an Tighearna gu bhi air a riarachadh agus bha urrad de mhothachadh agam air làthaireachd Dhé air mo spiorad, ann an astar nan ochd mìle so, air mhodh, is gu'n robh e araon a' teagasg no a' toirt comhfhurtachd do 'm 'anam gach mionaid, ni a dh'fhàg mo thuras glé thaitneach dhomh.

'S an fheasgar an deigh do'n searmòin a bhi thairis, theich mi gu àite diamhair chum ruith a leigeadh le m' anam, oir bha mi làn bhriathran. Bha'n Spiorad an taobh a steach dhiom ga mo chomh-éigneachadh. Bha mo smuaintean air an suigheachadh air an sgriobtur so:—"Ma ghràdhaicheas duine mise coimh-lionaidh e m'àinteantan, agus gràdhaich-

idh m' Athair esan, agus thig sinn da' ionnsaidh agus ni sinn air còmhnaidh maille ris. O a' ghràs iongantach! Mar a h-abradh Mac Dhé e, *An amen* agus an *Fhianais dhìleas;* co a chreideadh e? Ach gu dearbh dh'fhoillsich se e féin domh anns an àite ud, agus dhoirt e a ghràdh gu saibhir orm tre Iosa Criosd air dòigh is gu'n robh m'anam cumhainn air a lionadh air chor is nach cumadh e tuilleadh. An sin thubhairt mise;—" Biodh e an diugh air fhoillseachadh a measg slòigh nan nèamh agus air a cho-shéirm air an clàrsaichean òir.—Gu'm beil saor ghràs agus gràdh Dhé ann an Criosd air faotainn làn bhuaidh air m'uile chridhe, agus air m'anam agus gu'm beil mi air an latha an diugh am bhràighde toileach do chrann-ceusaidh Chriosd ann an rathad ùmhlachd, agus gu'n robh sin air a sgrìobhadh ann an leabhar a' chogais gun a bhi gu bràth air atharrachadh. Cha bhi no 'nuair a bhios mi gleachd' ri rìgh nan uabhas chum as gu'm faod mi mo chòir air Crìosd a leughadh, agus air gaol buan-mhaireannach Dhé, gun teagamh air bith, an deigh an sgrùdadh as neo-chlaonbhreitheich a bhi air a dheanamh a thaobh falanachd mo chreideimh, agus nan torraidhean a thug e mach 'n am anam thogadh fianais do'm chogais gu'm be creideamh sluaigh taghte Dhé."

Thainig mi air falbh o'n ionad thaitneach so le m'anam làn de ghràdh Dhé, agus uime sin cha b' urrainn mi smuainteach air ni sam bith

eile ach gràdh Dhé ann a' Mac a ghràidh a "chuir a dh'ionnsaidh an t-saoghail a shàbhaladh pheacach agus mise an ceud fhear." O ciod a dh'ìocain air son a bhi measg chriosdaidhean fhéin-fhiosraichte, chum m'inntinn a' chuir an céill daibh? Bha gràdh Dhé an impis m'anam a mhùchadh. Is ceart a dh' fhaodas mi ràdh maille ris an fhaidhe; "Nach tionndaidh an sealladh so de'n Tighearn' air son duine, ni mò a dh'fhuireas iad air son mic dhaoine." Beannachd do Dhia a thug air mo chluasan bodhar a ghuth a' chluinntinn, agus beannaichte gu'n robh e fad siorruidheachd, air son gu'n tug e dhomh á lànachd a ghràidh a leithid de chùirm, ni nach dh' fhuair mi riabh roimhe; O! am faod mi nis' a ràdh gu'm beil mi air mo sheuladh le Spiorad Naomh a' gheallaidh? agus gur e so earlas na h-òighreachd gu àm saoraidh an t-séilbhe cheannaichte chum cliù a ghlòire? Cia cho sona sa tha mi, agus ciod an t-atharrachadh a' thainig orm! Faodaidh mi nis' a ràdh leis an earbsa i's mò,—"Is e an Tighearna mo charraig agus mo dhaighneach mo Dhia mo chreag anns an cuiream mo dhòchas." &c. Phill mi'n sin a' chum mo thaigh-cairtealan, air dhomh a bhi làn "aoibhneis do-labhairt, agus làn de ghlòir."

Moch air madainn na Sàbaid' dhùisg mi agus bha mo chadal milis, a mothachadh mo chridhe agus mo rùintean anns an fhonn anns an robh iad an uair a laidh mi sìos, mar nach

bu tric a thachair. Ach air a' mhadainn so dhùisg mi làn gràidh do Dhia, agus mo rùintean air an socrachadh air na nithe tha shuas. Bha m'anam coltach ri raon a bheannaich an Tighearna. " Fhreagair mo ghràdh agus thubhairt e rium, Eirich a bhean mo ghaoil m'aon sgiamhach thig leam: oir feuch tha'n geamhradh seachad, tha'n t-uisge thairis, dh' imich e roimhe."

'Nuair a thainig mi do'n eaglais dh'fhoillsich Criosd e féin do m'anam an sin 'na ghràdh bàis, air dòigh iongantach. O am bòrd sòghar a bh' air a chòmhdachadh dhòmsa san fhàsach. Feuch cùirm ghràidh, gràdh gun chomais! Dia an t-Athair a Mac siorruidh féin air a bhrudhadh, Mac a ghràidh, agus corp a's fuil a bhi air a thoirt dha chum a bhi 'na bheatha dhuts' O! m'anam. Criosd da thoirt féin seachad le uile sochairean a bheatha agus a bhàis, seadh agus a Spiorad Naomha a bhi air a thoirt seachad dhòmhsa anns a' chùirm.—Dhlùthaich gach ni orm, agus dheallraich iad le leithid de mhaise air chor is gu'n robh m'anam ionnan a's air a shlugadh suas.

Bha ceann-teagaisg na searmoin' chomonachaidh air a' toirt o, 1 Cor. x. 4. " Agus gu'n d'òl iad uile an t-aon deoch spioradail: oir dh' òl iad do'n charraig spioradail sin a lean iad: agus bi a' charraig sin Criosd." O'n cheann-teagaisg so bha'n Tighearna Iosa Criosd gu h-urramach air a nochadh a mach 'na làn-

achd, agus na éifeachd. Dh' òl m'anam gu saibhir o'n uisg' a thainig a mach o'n charraig. Shruth sruthanan slàinte agus sòlais am pailteas mòr bho Chriosd, agus fhuair mise fasgath do'm' anam ann an còsan na carraige so. Shuidh mi sìos fo sgàile na carraige so ann an tìr airtneulaich agus shuidhich mi mo chreideamh agus mo dhòchas gu siorruidh oirre, a deanamh dì-meas air gach bunaid eile ; uime sin tha mi a' creidsinn nach toir dorsan na h-ifrinn' buaidh am' aghaidh.

Tha mo Dhia 'na charraig, agus tha shligh-eachan foirfidh agus bidh obair a ghràis ann am anam air a deanamh coimhlionta 'na h-àm féin cho cinnteach ri obair a' chruthaich-idh. Chunnaic mi gur ann am fròig na creige so, agus nach b'ann an àite sam bith eile anns am b'urrainn mi Dia a' chluinntinn a' gairm ainme, Eudmhor, Glic, agus Naomha, (nach saor air aon chor an cionntach,) cho math ri gràsmhor agus tròcaireach.

Thugadh orm mil agus ola a' dheothal ás a' charraig so. O ! gu ma h-e dhomh nach di-chùimhnich mi gu bràth Dia a dheilbh mi mar so ann an Criosd Iosa. Shàmhlaich mi mi-féin ris an t-seilch-chreige* a tha beò an ceangal ris a charraig agus a chrupas i féin ris a' charraig a chum a dion an uair a bheanas an ni as faoine dh'i, agus nach urrainnear a bhuain gu'n a ro

* A'chìoch mhara, no chìoch thràghad.

dhochann. Is ionnan 's mo chorsa gu deimhin oir tha mi beò air a' charraig Criosd agus da mo dhion féin air-san. Tha e a' toirt freumhan beò dhomh, agus as aonais cha'n urrainn mi ni air bith a' dheanamh, agus an so tha mo chomhfhurtachd na laidhe nach urrainn uil' ainneart peacaidh agus ifrinn mo spionadh o charraig nan aosda so, agus tre éifeachd m' aonaidh ris a' charraig tha mi a' seasamh daighean oirre. Tha'n Tighearna beò, beannaichte gun robh mo charraig, agus biodh Dia mo shlàinte air àrdachadh.

Thàinig mi mach ás an eaglais air m'ùrachadh le fion a' ghliocais, agus le aran Dé, a thainig a nuas o nèamh, agus bha céir mheala bhlasta teisteanas Dé na ghreim milis fo mo theangaidh. Thug Criosd buaidh agus thionail mis' a' chreach; chuir esan le deòir, le pian agus le falas fala, agus bhuain mis' le éibhneas agus le subhachas. Chaidh buntain risan gu maslach, agus chaidh gabhail riumsa gu h-urramach. O'n fhuair mise fàbhar 'na shealladh cia cho urramach sa' tha mi. Tha'n ràdh ud fior gu deimhinn "Tha aon neach a' cur agus neach eil' a buain." A Thighearna greas an latha anns an dean thusa chuir agus mise 'bhuain comh-ghàirdeachas gu siorruidh le chéile. O! an robh a leithid de dh'innleachd gràidh agus gràis ann ri bàs Iosa Criosd Mhic Dhé! O! M'anam, C'àit' am beil thu? "Tha mi," arsa m'anam, "falaichte

ann an cuan gràidh Dhé aig nach eil tràigh no iochdar."

" Is airidh an t-Uan a chaidh a mharbhadh, air cumhachd, agus saibhreas. Hosana do mhac Dhaibhidh! Is beannaichte an tì a thig ann an ainm an Tighearna."

Theich mi nise do dh'ionad uaigneach chum taingealachd agus cliù a thoirt do Dhia a' chionn gu'n thaisbean e dhomh urrad de chaomh-chairdeas iongantach ann am baile coimheach, agus fhuair mi mo chridhe taomadh a mach ann an gluasad strìochdaidh umhail do'n Tighearna 'na uile shligheachan déilig rium. Chunnaic mi e 'cuir air aghaidh ruintean a ghràis 'na shluagh taghte le dòighean dorcha an fhreasdail, air sheòl is gu'n thaisbean na nithe sin a bha coltach ri éis a chur air a rùintean fa-dheòigh gu bhi na mheadhon a chum an cuir air an aghaidh, agus bha agam anns an àm so cuid de 'fhreasdalan anns an amharc a bha gruamach annta féin aig an àm anns an tàinig iad mu'n cuairt, agus be sin an t-àm a bha mi dà bhliadhna dheug a' dh'aois, ach air an dearb latha so ba iad air am soilleireachadh suas domh le fhreasdal eile air chŏr is gu'n d' iomchair iad m'anam gu nèamh.

O! gràdh, gràs, agus gliocas Dè, a tha nis' air a thaisbeanadh dhomh a bha cuir mo dòchas amaideach féin tuathal seach mar bu mhiann leam, anns na laithibh roimhe so, agus an sin thubhairt mi :—" Bithidh i so 'na crìch shona

air gach ni a rinn an Tighearna dhomh ann an tìm, agus ged nach ion domh sùil a bhi agam gur urrainn mi fìor bhrìgh an aobhair 'mu'n tainig àmhgharan am' charabh, anns an t-saoghal so a leughadh, leughaidh mi iad ann am bith-bhuantachd."

Ghabh, mi beachd air Dia ann an so mar an tuathanach mòr a dh'àiticheas am fonn agus a' chuireas sìol an fhacail anns a' chridhe ; agus mar an ceudna gur e fear-riaghlaidh na h-aimsir a bheir an sìol a chum abachadh, agus a chionn gu'm beil am foghar a' pilleadh air ais a chum a chliù agus a ghlòire féin tha mi air mo thoirt gu chreidsinn gu'n cuir e a leithid de dh'aimsir sa' chì a ghliocas neo-chrìochnach iomchaidh chum fogharadh tarbhach a ghiùlan de thoradh fìreanachaidh 'n am anam.

Shàmhlaich mi gràs an Spioraid ri iomadaidh seòrsa sìl agus chunnaic mi an ni a bheireadh tŭr sgrios air aon seòrsa sìl, gu'n robh e uil' iomchaidh gu àrach an t-sìl eile. Shàmhlaich mi creideamh ris a' ghraine chruithnichd a sheasas a mach an aghaidh teanntachd reòt' agus sneachd' a' gheamhraidh, agus a tha air a dheanamh ni's fearr leis an doinionn sin : ged a gheibheadh sìol de chaochladh gnè bàs leis an aimsir cheudna. Uime sin tha mi toileach a bhi strìochte le aimsir sam bith a chuireas an Tighearna gu'm chrannachar san t-saoghal so bhos.

An sin thog ni suas mo chridhe le mo

làmhan do Dhia anns na nèamhan agus thubhairt mi :—O Dhia ghlòrmhoir agus uile-chumhachdaich! a chuir ann ad shaor ghràdh do Mhac siorruidh Criosd Iosa chum t'ainm a luaidh do chreutairean aineolacha bàsmhor? agus a nochd t'ainm dhomhsa fo ainn tuathanaich, no treòghaiche, a dh'àiticheas anmanan a shluaigh taghte le Spiorad Naomha chum sìol a ghràis a' ghabhail do'n ionnsaidh, agus an deanamh iomchaidh air son do làthaireachd.

O Dhia tha mi 'g aideachadh le naire gu'n robh mi ga do sheoladh-sa mar bu chòir dhut obair a dheanamh air m'anam, tha mi 'n so air an latha 'n diugh a' strìochdadh dhutsa chum oibreachadh orm mar as àill leat. Tha mi ga mo thoirt féin suas dut a Thighearna chum mo dhéilbh mar chi thu iomchaidh, agus na h-ionnsramaidean as àill leat a ghnàthachadh chum na h-oibreach a chrìochnachadh: tha mi cinnteach gu'n dean thu'n obair, agus nach dean thu i ach mar 's còir dh'i bhi deante. O Thighearna tha mi a' faicinn a leithid de dhoille ann am reusan, a leithid de dhòrchadas ann am thuigse, a leithid de dh'aingealtas ann am thoil, air dòigh is gu'm beil mi cho toileach a bhi air mo thoirt air falbh bho 'n uachdaranachd sa bhithinn air mo thoirt a lùib sgriosa cho liugha nathair-nimhe no leòghan cuthaich! O Thighearna gabh stiùradh mo cheuman, agus riaghlaidh mo chrannchair, oir cha'n eil aon smaoin ain-deonach annam air mi-féin àicheadh agus

gabhail riutsa O Spioraid Dhé mar fhear-iùil agus mar chomh-fhurtair a chum an t-saoghail eile.

Tha mi creidsinn nach buin e dhomhsa fios a bhi agam air na nithe a chùm thu 'n cleith ann ad làmhan féin, air an aobhar sin, cuir sneachd anns an t-sàmhradh no frasachd 'san foghar, thoir seachad aran an àmhghair no uisg' an doilgheis; thoir air falbh a h-aon de mo shòlasan an diugh, agus an t-aon eile a màireach, dean mar as àill leat rium féin agus ri'm chuid, agus le còmhnadh do ghràis, their ni. " Is math toil an Tighearna."

A nis' Athair a Mhic agus an Spioraid Naoimhe a thriùir phearsaibh san aon Dia, tha mi cuir fianais air nèamh agus air talamh nach eil mi ni's faide leam féin, ach leatsa chum oibreachadh orm leatsa, agus chum oibreachadh dhut. Cha'n eil am rùn a Thighearna, mo cheud-fathan nàdurrach a chur air chùl mar ni gun mhath ni mò tha thusa ga iarraidh: Cha'n eil a Thighearna, gnàthaichidh mi iad leis a' chriannachd agus leis an dìcheall a's mò am chomas, ach a mhàin seall féin thairis orra gu léir, dean mo thoil fhiaradh, agus tionndaidh mo ghliocas gu amaideas, agus mo neart gu anmhuinneachd an uair a leagas mi mo thaic orra; agus nach ann ortsa, agus seasadh do chomhairlean-sa daigheann, agus tuiteadh mo chomhairlean féin sìos. 'Nis a thighearna biodh iad so a tha mi 'g àicheadh

agus a' diùltadh air an sgrìobhadh air nèamh, agus tha mise sònrachadh nach atharraich mi iad am feadh a bhios mi air talamh ;—chum is gu'm bi mi féin agus gach ni a ta agam, no bhios agam an deigh so fo bhuìleachadh Dhé gu deanamh ris mar chì e iomchaidh.

'S i so ùrnaigh creideimh, éisd rithe agus cuir air chùl ùrnaigh céille reusoin feòlmhor agus seasgaireachd an àma tha làthair. O Thighearna gnàthaich na meadhonan a chuireas air aghaidh t'obair. Cluinn mo chridhe, m'-anam agus mo chreideamh, ach o diùlt mo mhiannan eile ge do ghlaodhadh iad gu treun riut. Tha mi air an latha 'n diugh a' togail fianais 'nan aghaidh agus a cuir na cùise sin ann an làimh an Fhir-thagraidh air nèamh, air deas làimh Dhé chum is nach bi iad air an cluinntinn, agus tha mi gealltainn ann an làthair Dhé agus nan aingeal naomha, agus a' cuir fianais air mo chogais agus air gach ni mu'm thimchioll, far am mothaich mise do thoil a bhi nach cathaich mi na h-aghaidh ach geilleadh dh'i. Gléidh mi uam féin, oir as mi mo nàmhaid a's mò.

Beannaichte gu'n robh thu o mo Dhia ann an Criosd a chuidich leam chum mi féin àicheadh cho saor ann ad làthair, agus air son gu'n tug thu dhomh a leithid de strìochdadh anma do d' chùing.

A nis' a Thighearna, deònaich do'n chaisrigeadh so a rinn mi orm féin dhutsa, agus mo

ghabhail riut mar mo Dhia an Criosd, agus mi bhi ann am chuspair do t'obair spioradail a bhi coltach ris na lathaibh a thriall nach faod a bhi air an ath-ghairm air ais a rithist. Biodh e air a dhaighneachadh air nèamh agus cuiridh mise mo làimh ris air talamh.

DÙGHALL BOCHANNAN.

*** Bha Dùghall Bochannan beò ochd bliadhna deug an deigh so, ach cha dh'fhàg e cunntas sgrìobhte air a' chuairt sin de a bheatha. Anns a' bhliadhna 1775, fhuair e bhi na mhaighistear sgoil' ann an Ranach an Siorramachd Pheairt, far an robh e a chòmhnaidh 'nuair a rinn e na "Laoidhean Spioradail" a leanas. Chuir e mach na Laoidhean air tùs ann an Dunéideann sa' bhliadhna 1766, agus chaochail e dà bhliadhna an deigh sin.

CRÌOCH.

# LAOIDHEAN SPIORADAIL,

LE

# DÙGHALL BOCHANNAN.

---

## MÒRACHD DHÉ.

O! CIOD e Dia, no ciod e ainm?
Cha tuig na h-aingle 's àird 'an glòir;
Tha e 'n solus dealrach falaicht' uath,
Far nach ruig sùil no smuain 'na chòir.

Uaithe féin ta bhith a' sruth';
Neo-chruthaichte ta uile bhuaidh;
Neo-chrìochnaichte 'na nàdur féin;
'S féin-dhiongmhaltas ga 'n cumail suas.

Cha robh e òg is sean cha bhì;
O shìor' gu sìor' gun chaochla staid;
Cha tomhais grian no gealach aois;
Oir 's nithe caochlach iad air fad.

'Nuair thaisbeanas e ghlòir no ghràs.
Bidh là neo-bhàsmhor teachd o shùil;
'S grad chuiridh sluagh nan nèamhan ard
Le 'n sgiathaibh sgàile air an gnùis.

'S mu thaisbeanas e ghnùis an gruaim,
Grad sgaoilidh uamhunn feadh nan speur;
Roimh' achmhasan-sa teichidh 'n cuan,
'S le geillt-chrith gluaisidh 'n cruinne-cè.

Ta oibre nàduir searg' 'sa fàs,
O chaochla tàid gu caochla ruith:
Ach uile thionnsg-ans' 'tàid 'nan aon,
Gun traogh' no lionadh air a bhith.

'Ta aingle 's daoin' do neo-ni dlù;
A' bhrù o'n tàinig sinn gu léir,

Ach iomlanachd o shìorruichd ta,
Neo-chrìochanach 'na nàdur féin.

'Nuair chuala Neoni guth a bheil,
Ghrad leum 'na bith a' chruitheachd mhòr,
An cruinne so le uile làn,
'S na nèamhan àrd le'n uile shlòigh.

'N sin dhearc' air oibrichibh gu léir,
'S gach creutair bheannaich e 'nan staid,
'S cha d' fheum ath-leasachadh air nì,
A measg a ghnìomharra air fad.

Air clàr a dhearn' tha dol mu'n cuairt
Gach reullt a ghluaiseas ann san speur;
An cruthach' gu léir tha 'stigh 'na ghlaic,
'S a' deannamh' thaic d'a ghàirdean treun.

Co chuartaicheas do bhith a Dhé!
An Dòimhne ' shluig gach reusan suas;
'Nan oidhirpibh tha aingle 's daoin
Mar shligean maoraich' glacadh chuain.

O bhith-bhuantachd tha thus' a'd' Rìgh,
'S ni bheil san t-saogh'ls' ach nì o'n dè;
O 's beag an eachdraidh chualas dìot,
'S cha mhòr do d' ghnìomh ata fo'n ghréin.

Ge d' thionndadh 'ghrian gu neo-ni rìst,
'S gach ni fa chuairt a soluis mhòir;
'S co beag bhiodh t' oibre 'g ionndrainn uath,
'S bhiodh'n cuan ag ionndrainn sileadh 'mheòir.

An cruthach' cha dean le uile ghlòir,
Lan-fhoillseachadh air Dia nam feart,
Cha 'n 'eil 's na h-oibre ud gu léir,
Ach taisbean earlais air a neart.

Le'r tuigse thana 's diomhain duinn
Bhi sgrùdadh 'chuain ata gun chrìoch;
An litir 's lugha dh' ainm ar Dé,
Is tuille 's luchd da 'r reusan ì.

Oir ni bheil dadum cosmhuil riut
Am measg na chruthaich thu gu léir,
'S a' measg nan daoine ni bheil cainnt
A labhras t' ainm ach t' fhacal féin.

## FULANGAS CHRIOSD.

'S E fulangas mo Shlànaighear
  A bhios mo dhàn a' luaidh,
Mòr irioslachd an àrd-Rìgh sin
  Na bhreith 's na bhàs ro chruaidh,
'S e 'n t-iongantas bu mhìorbhuilich
  Chaidh innse riamh do shluagh ;
An Dia bha ann o shìorruidheachd,
  Bhi fàs 'na chìochran truagh.

'Nuair ghabht' am broinn na h-òighe e ;
  Le còmhnadh Spioraid Dé,
Chum an Nàdur Daonna sin,
  A dheanamh aon ris féin ;
Ghabh e sgàil mu Dhiadhaigheachd ;
  S de'n BHRIATHAR *rinneadh** feòil,
Is dh' fhoillsich an rùn diomhair sin,
  Am pearsa Chriosd le glòir.

Rugadh 'an stàbull dìblidh e,
  Mar dhìlleachdan gun treòir ;
Gun neach a dheanadh càirdeas ris,
  No bheireadh fàrdoch dhò,
Gun mhuinntir bhi 'ga fhriothaladh,
  Na uidheam mar bu chòir :
Ach eich a's daimh ga chuartachadh
  D' an dual gach uile ghlòir.

Mu'n gann bha fios gu'n tàinig e,
  Do dhùisg' dha nàimhde mòr :
B' éidear teich' do'n Eiphid leis,
  Roimh Herod bh'air a thòir,
Is e cho nàimhdeil dioghaltach
  Chum Iosa chur gu bàs ;

* In the original "*dhearnadh*," the Irish word for the one above substituted. See the Irish and Scotch translations of the Scriptures. John chap. i. ver. 14.

'S gu'n mharbhadh leis gach ciocharan
A bha na righ'chd gun dàil.

Bha tuill aig na sionnachaibh
Ga'm falachadh o théinn
Bha nid aig na h-eunlaithe
An gèugaibh àrd nan crann;
Ach e-san a rinn uile iad,
'S gach nì sa' chruinne chè,
Bha e féin na fhògarach,
Gun chòmhnaidh aig fo'n ghréin.

Am feadh 'sa ghabh an Slànaighear
Mar ionad tàimh an saogh'l.
Mar léigh ro iochdmhor fàbharach
Bha 'leigheas chlann nan daoin';
'N aon eugail raimh bu ghàbhaidh bh' ann,
'S gach galar cràiteach geur,
Do* thionndadh e chum slànachaidh
'Nuair làbhradh e o bhèul.

Thug teanga do no balbhanaibh,
'S do'n bhacach mhall a lùgh,
Do 'n bhodhar thug e chlàistinneachd,
'S do dhaoine dall an iùl,
Na lobhair bhreun do ghlanadh leis,
Cur fallaineachd 'nam feòil:
'S leighis gach eugcail anma e,
'S na mairbh do thug e beò.

Do shearmonaicheadh an soisgeul leis,
Do dhaoine bochda, truagh;
A's gheall e saorsa shìorruidh dhaibh
Bha 'n glais fo' chìs ro chruaidh:
Na'n gabhta ris an fhìrinn leo,
Le creideamh fiorghlan beò,

* "*Do*" is generally expressed before the verb in old Gaelic poetry, in the Past tense of the Indicative and in the Potential Mood, and that sometimes for no meaning whatever but to add a syllable to the measure. The Editors of the various editions of this little work have deleted this participle, and substituted words of their own in its place, by which the poetry in many instances has been transposed. This Edition is printed from the original copy of 1766, in the possession of Mr. Stewart of Balerno.

'S gu 'm biodh iad air an ìompachadh
'O ghnìomharaibh na feòl'.

Lean buidheann tŭr do'n fhàsach e,
Is dh'fhan trì làith 'na chòir,
Cùig mìle bha de dh'àireamh ann
Bh'air fàilneachadh chion lòin :
'N ro bheagan fhuair iad, bheannaich e
'N dà iasg 's cùig arain eòrn',
A's dh'ith iad gus 'na sàthsaich' iad
Is dh' fhàg iad ni bu leòir.

Do chaisgeadh onfhadh chuaintean leis,
'S an tonnan uaibhreach mòr,
A' ghaoth ro laidir, bhuaireasach,
Do chuartaich e 'na dhòrn :
Ach aithris air gach mìorbhuile,
Rinn Iosa ann san fheòil,
Cha chumadh 'n saogh'l do sgrìobhainibh,
Na dh' innseadh e gu leòir.

Ach 'nuair bha 'n t-àm a' dlùthadh ris
Gu'n siùbhladh e chum glòir,
Ghairm e chuige dheisciobuill,
Is dheasaich e dhaibh lòn :
Chuir e sìos 'nan suidhe iad
'S gach uidheam air a' bhòrd ;
Aran 's fion do riarach' orr'
Bha caillach' fhuil is fheòil.

Is thug e sin mar òrdugh dhaibh
Bhi 'n còmhnaidh ac' gu bràth,
A dh' fhoillseachadh' mhòr-fhulangais,
A dh' fhuilig air an sgà ;
Gu'n itheadh is gu'n òladh iad
De dh' fheartaibh mòr a 'ghràidh,
'S gu 'm bitheadh e mar chùimhneachan
D' a mhuinntir air a bhàs.

'N tra chum a ghàraidh thàinig e,*
An sin bha 'chràdh ro mhòr ;

* " Nuair thainig chum a' gharaidh e." in the original

'Nuair fhuair e 'n cupan féirge sin,
  Bha oillteil searbh r'a òl.
Air ghoil bha chuisle craobhachsan
  Tre chorp ro naomh 'ga fhàsg';
'Na fhalas fala' braonadh 'mach
  Tre aodach air an làr.

'N sin thuit e air a ghlùinibh sìos
  A deanamh ùrnuigh gheur;
"O Athair chaoimh ma's comas e
  An deoch so cuir uam féin;
Ach so a' chrìoch mu'n 'tàinig mi,
  Gu'n sàbhalainn mo threud,
Mar sin na iarram fàbhar, ach
  Do thoil gu bràth bhi deunt'."

Be sud an cupan uamhunnach,
  Do fhuair e' ann 'na làimh;
Peacadh 'n t-saoghail ga chuartachadh
  'S gach duais a bhuineadh dhà.
Na dh'fhuilgeadh'n saoghal gu sìorruidheachd
  De phiàntaibh a's de chràdh,
Chaidh sud a leagadh còmhla' air,
  'S an deoch ud dh' òl 'nan àit.

B'e 'n diabh'l a shealbhaich Iùdas sin,
  Le chridhe dùbailt' fiar;
An cealgair sanntach, lùbach ud,
  A chuir dù-chùl ri Dia:
An troiteir reic a Shlànaighear,
  'S a mhaighstir gràdhach féin,
Is bhrath da nàimhde bàsmhor e,
  Fo chàirdeas pòg a bheul.

An sin do rinn iad prìosanach
  De dh' Iosa gun cheann-fàth,
Is thug iad dh' ionnsaidh Phìlait e,
  Gu'n dìteadh e chum bàis:
Is dhìt am breitheamh eucorach
  Le fianais bhréig an Tì,
Bha 'choguis féin ag innseadh dha
  Bhi dì-chiontach is fìor.

Do cheangail agus sgiùrs' iad e.
Le buillibh drùiteach geur,
An fheoil o'n chnaimh do rùisgeadh leo
'Na meallaibh brùit gu léir,
A chorp ro naomh' do mhilleadh leo
'S a chreuchda sileadh sìos ;
An fhuil le 'n ceannaichte an saoghal so
Gun sgoinn bhi dh'i no prìs.

N' sin rinneadh crùn de'n sgitheach leo,
Is dh'fhigh iad e gu teann,
Chur tuille pian is nàire air,
Do spàrr iad e mu cheann;
'Na cheann a steach do bhuaileadh leo
Na bioraibh cruaidh ro gheur,
Is aghaidh ghlòrmhor dh' fhalaich iad
Le 'n silibh salach, breun.

'Nuair chuir iad an crùn nàrach air,
Ro chràiteach goirt do bhì,
Do sgeadaich iad le sgàrlaid e
Cuir colbh 'na làimh mar Rìgh
Is labhair iad gu sgallaiseach
A' fanoid air an Tì :—
" Fàillte Rìgh nan Iùdhach dhut,
Le 'n glùn g'a chromadh sìos."

Le 'm foirneart mòr do dh' eignich e
'Chrann cèusaidh thogail suas,
Ach ge bu chruaidh sud b' fhèudar e
Bhi 'géilleadh dhaibh san uair :
A chuisle chaomh a' tràoghadh as,
'S a neart ga fhàsgadh uaith,
A' dìreadh 'n t-sléibh ga shàrach' gus
An d' fhàilnich e fo 'n chuail.

Sìos air an leabaidh dhòrainnich,
Le dheòin do laidh e féin ;
Ruisgt' air a chrann do shìneadh e,
'S gach ălt dheth spion o chéil' :
A chorp ro naomha beannaichte,
Do cheangail iad gu teann,

Le tairnibh 's òrd ga 'n sparradh sud,
  Gu daingeann ris a' chrann

An crann an sin do dhìrich iad,
  Is Iosa thog air suas,
Is air na tàirnibh chrochadh e
  Le dochann tha do-luaidh;
A chudthrom féin a' reubadh as
  Gach creuchd na chois 's na làimh,
Is fhuil ro phrìseil naomha-san
  Ga taomadh sìos gu làr.

Ge bu mhaslach cràiteach leis
  Am bàs a dheilbheadh leo;
Aon ghearan riamh cha tàinig uaith
  'N aghaidh nàimhde mòr;
Ach 's ann a ghabh e 'n leith-sgeul-san,
  Ga 'n teasairginn gu fior,
" O Athair thoir dhaibh mathanas,
  Ta'id aineolach 'nan gniomh."

Chaidh dìbh-fhearg Dhé a thaomadh air
  Gach uile thaobh mu'n cuairt,
Bha gnùis a ghràidh air fholach air
  Is thionndadh solus uaith';
A's dh'éigh e fo na pianntan sin,
  " Mo Dhia! Mo Dhia na tréig!
Na ceil do ghnùis ro fhàbharach,
  'S na fàg mi ann am' fheum."

Na 'n rachadh an tròm-dhioghaltas
  Do ghiùlain Ios' e-féin,
Leag' air a chinne-daonn' sin,
  'S na h-ainglean naomh le chéil,
Do chasgradh ann a mòmaint bhig,
  Na slòigh ud leis gu léir:
Am braon bu lugh' d'a fhulangas
  Loisgeadh e'n cruinne-cè.

Do òrduich Dia nan sluagh an sin,
  Iad theachd mu'n cuairt do'n t-sliabh,

Gach uile nàdur reusanta,
  Do rinn e-féin o chian :
'S gu 'm faicte 'ghaol da chreutairibh
  S do bheusaibh' pheacaidh' fhuath,
Ann san fheirg a thaomaich e
  Air Mac a ghaoil san uair.

'S e so bu chainnt da fhulangas,
  " Nis tuigibh uile shluagh,
Nàdur sgreitidh 'pheacaidh ud,
  'S am dhòrainn faicibh 'dhuis ;
Is nàdur teann a' cheartais sin
  A ghlac mi as leth chàich ;
Nach math dhomh bonn da'm fiachan-sa
  'S nach dìol mi ach le m' bhàs."

Bha 'm bàs ud mallaicht', piantachail,
  Ro ghuineach, dioltach, dòigh ;
Ro chràiteach, nàrach, fadalach,
  'S e teachd neo-ghrad 'na chòir :
Bu ni ro oillteil uabhasach,
  Seachd uair' bhi'n crochadh beò,
Air fèith'a chuirp gan spìonadh as,
  Co dh'fheudas inns' a leòn !

Bha brìgh a chuirp air toirmachadh
  An àmhuinn féirge Dhé:
'S a chridhe càirdeil fìrinneach
  A' leaghadh sìos mar chéir :
A theanga lean r'a ghialaibh-san,
  'Bha riamh am pàirt a shluaigh;
Is fòirneart nan geur-phianntan sin,
  A' sniomha' anama uaith.

A fradharc glan do dh'fhàilnich air,
  'S mar ghlaine dh'fhàs a shùil;
Bha féith'a chridh' a' bristeadh aig,
  'Sa bhràghad clisgeadh dlù :
A ghnùis b' àillidh snuadh a's dreach,
  Air tionndadh uaine lì—
Air leam gu'm faic mi 'n fhearra-dhris air
  'Cur a chath' shéirbh gu crìch.

Air leam gu'm faic mi chreuchdan-san,
Mar a reub na tàirnean fheòil;
An fhuil fàs dubh a' ragadh ump;
Sìor lagach' air a threòir;
Dreach a bhàis a' tional uim';
'S e dealachadh r'a sgiamh;
Ar leam gu'n cluinn mi 'g osnaich e;
'S a phlòsgail bha 'na chliabh.

Fa dheireadh labhair Iosa riu,
"Tha mi an ìota mhor:"
'Ghabh domblas agus fion-geur iad
'S deoch shìn iad dha r'a h-òl,
'N sin thubhairt,—"Tha e crìochnaichte
Gach nì ghabh mi 'os làimh."
'S le sgairteachd gheur do ghlaodh e 'mach
Is chlaon e 'cheann gu bàs.

Be sud an glaodh bha cruadalach,
Do chual e 'n cruinne-cé;
Gach creag air talamh sgealbadh leis,
'S na mairbh ghrad chlisg gu léir:
Do thiondadh' ghrian gu dorchadas,
Is chaochail colg gach ni,
Bha chruitheachd mar gu 'm bàs'cheadh i,
'S i tarrainn chum a crìch.

Na flaitheas bha riamh sòlasach
'S na slòigh bha subhach shuas,
San àm sin rinneadh brònach iad,
'S an ceòl do leig iad uath;
Ri faicinn dhaibh an Ughdair ac'
San ùir ga leagadh sìos,
Am bàs a bhi ga cheangal-san
'Thug anam do gach ni.

---

## LATHA A' BHREITHEANAIS.

Am feadh 'ta chuid is mò de'n t-saogh'l
Gu'n ghaol do Chriosd, gu'n sgoinn d'a reachd
Gu'n chreideamh ac' gu'n tig e rìs,
'Thoirt breth na fìrinn air gach neach.

An cadal peacaidh taid nan suan.
A' bruadar pailteas de gach nì :
Gu'n umbail ac' 'nuair thig am bàs,
Nach meal iad Pàrras o'n ard Rìgh.

Le cumhachd t'fhacail Dhé tog suas,
An sluagh chum aithreachais na thrà,
Is beannaich an Dàn so do gach neach,
Bheir seachad éisdeachd dha le gràdh.

Mo smuaintean talmhaidh Dhé tog suas,
'S mo theanga fuasgail ann mo bheul;
A chum gu'n labhrainn mar bu chòir,
Mu ghlòir 's mu uamhunn latha Dhè.

Air meadhon òidhch' 'nuair bhios an saogh'l,
Air aomadh thairis ann an suain;
Grad dhùisgear suas an cinne-daon',
Le glaodh na trompaid 's airde fuaim,

Air neul ro ard ni fhoillseach' féin,
Ard-aingeal treun le trompaid mhòir ;
Is gairmidh air an t-saogh'l gu léir,
Iad a ghrad éiridh chum a' mhòid :

" O cluinnibhs uile chlann nan daoin,
Nis thainig ceann an t-saogh'l gu beachd ;
Leumaibh 'n'ur beatha sibhs' ta màrbh,
Oir gu dearbh 'ta Ios' air teachd."

Seididh e le sgal cho cruaidh,
'S gu'n cuir e sléibhte 's cuan 'nan ruith ;
Chlisgidh na bhios marbh 'san uaigh,
Is na bhios beò le h-uamhunn crith.

Le h-osaig dhoinionnaich a bheil,
An saogh'l so reubaidh e gu garg,
'S mar dhùn an t-seangain dol 'na ghluais,
Grad bhrùchdaidh 'n uaigh a nìos a' mairbh.

'N sin cruinnichidh gach cas is làmh,
Chaidh chur san àraich fad o chéil ;

'S bi'dh farum mòr a measg nan cnàmh,
Gach aon diu dol nan àite féin.

Mosglaidh na fireanaich an tùs,
Is dùisgear iad gu léir o'n' suain,
An anamaibh turlingidh o ghlòir,
Ga'n còmhlachadh aig beul na h-uaigh'.

Le aoibhneas togaidh iad an ceann,
'Ta àm am fuasglaidh orra dlù;
Is mar chraoibh-mheas fo iomlan blàth,
Tha dreach an Slànaighear 'nan gnùis :

Tha obair Spiorad Naomh nan gràs
Air glanadh 'n nàduir o 'n taobh steach:
'S mar thrusgan glan 'ta ùmhlachd Chrìosd,
Ga'n deanamh sgìamhach o'n taobh 'mach.

Dùisgear na h-aingidh suas 'nan déigh,
Mar bhéisdean gairisneach as an t-sloc;
'S o ifrinn thig an anama truagh;
'Thoirt coinneamh uabhasach da 'n corp.

'N sin labhraidh 'n t-anam brònach, truagh,
R'a chollainn oillteil, uabhar, bhreun,—
"Mo chlaoidh! ciod uim' an d'éirich thu
Thoirt peanas dùbailt oirn' le chéil?

O! 'n éigin dòmhsa dol a rìs,
Am prìosan neo-ghlan steach a'd' chré?
Mo thruaighe mi, gu'n d'aontaich riamh,
Le t' an-mianna brùideil féin!

O 'm faigh mi dealach' riut gu bràth!
No 'n tig am bàs am feasd a'd' chòir!
'N drùigh teine air do chnamhaibh iairn!
No dìbh-fhearg Dhé an struidh i t'fheòil!"

Eiridh na rìghrean 's daoine mòr,
Gun smachd gun òrdugh bhi 'nan làimh;
'S cha' n aithn'ear iad a measg an t-sluaidh,
O'n duine thruagh bha ac' na thràill.

'S na daoine uaibhreach leis nach b' fhi,
Gu 'n ùmhlaicheadh iad-féin do Dhia;
O! faic a nis' iad air an glùn;
A' deanamh ùrnuigh ris gach sliabh:

" O chreagan tuitibh air ar ceann,
Le sgàirnich ghairbh de chlachan cruaidh,
Is sgriosaibh sinn á tìr nam beò,
A chum 's nach faic sinn glòir an Uain!"

Amach as uamha gabhaidh 'thriall
An diabhol 's a chuid ainglean féin,
Ge cruaidh e 's eigin teachd a làth'r,
A' slaodadh shlàbhraidh as a dhéigh.

'N sin fàsaidh ruthadh ann san speur
Mar fhàir na maidne 'g éiridh dearg;
Ag innse gu bheil Iosa féin,
A' teachd na dhéigh le latha garbh;

Grad fhosglaidh as a chéil na neòil,
Mar dhorus seòmair an àrd Rìgh,
Is foillsichear am Breitheamh mòr,
Le glòir a's greadhnachas gun chrìch.

Tha 'm bogha-frois mu'n cuairt da cheann,
'S mar thuil nan gleann tha fuaim a ghuth;
'S mar dhealanach tha sealladh sùl,
A' spùtadh as na neulaibh tiugh.

A ghrian àrd-lòcharan nan spèur,
Do ghlòir a phearsa géillidh grad:
An dealradh drillseach thig o ghnùis,
A solus mùchaidh e air fad.

Cuiridh i uimpe culaidh bhròin,
'S bi'dh 'ghealach mar gun dòirt' oir' fuil,
Is crathar cumhachdan nan speur,
A' tilgeadh nan rèullt as am bun.

Bidh iad air uideal ann san speur,
Mar mheas air géig ri h-ànradh garbh;

Tuiteam mar bhraonaidh dh' uisge dlù,
'S an glòir mar shùilean duine mhairbh.

Air charabad teine suidhidh è,
'S mun cuairt da beucaidh 'n tairneanach,
A' dol le ghairm gu crìoch na nèamh,
'S a' reub' nan neul gu doinionnach.

O chuidhlibh 'charbaid thig amach,
Sruth mor de theine laist' le féirg;
Is sgaoilidh 'n tuil' ud air gach taobh,
A' cur an t-saogh'l na lasair dhéirg.

Leaghaidh na Dùile 'nuas le teas,
Ceart mar a leaghas teine céir:
Na cnuic 's na sléibhtean lasaidh suas,
'S bidh teas-ghoil air a' chuan gu léir.

Na beanntaibh iargalt' nach tug seach,
An stòras riamh do neach d'an deòin,
Ta iad gu fialaidh taosgadh 'mach,
An iònmhais leaght' mar abhuinn mhòir.

Gach neach bha sgrìobadh cruinn an òir,
Le sannt, le dò-bheart, no le fuil;
Lan chaisgibh 'nis bhur 'n iota mòr,
'Sa nasgaidh òlaibh dheth o'n tuil.

O sibhse rinn 'ur bun de'n t-saogh'l,
Nach tig sibh 's caoinibh e gu geur,
'Nuair tha e 'gleacadh ris a bhàs,
Mar dhuine làidir dol do'n eug.

A chuisle chleachd bhi fallain, fuar,
Ri mireag uaibhreach feadh nan gleann.
'Tha teas a chléibh 'ga smùidreadh suas,
Le goilibh buaireis feadh nam beann.

Nach faic sibh 'n 'crith tha air mu'n cuairt,
'S gach creag a' fuasgladh ann's gach sliabh
Nach cluinn sibh osnaich throm a' bhàis,
'S a chridhe sgàineadh stigh 'n a chliabh.

An cùrtain gorm tha null o'n ghréin,
'S mu'n cuairt do'n chruinne-ché mar chleòc,
Crupaidh an lasair e r'a chéil,
Mar bhéilleig air na h-éibhlibh beò.

Tha 'n t-adhar ga thachd' le neula tiugh,
'S an toit 'na meallaibh dubh dol suas;
'S an teine millteach spùtadh 'mach,
'Na dhualaibh caisreagach mu'n cuairt.

Timchioll a' chruinne so gu léir,
Borb bheucaidh 'n tàirneanach gu bras:
'S bidh 'n lasair lomadh glòir nan speur.
Mar fhalaisg ris na sléibhtibh cas.

'S a chum an doinionn atadh suas,
O cheithir àirdibh gluaisidh 'ghaoth;
Ga sgiùrs' le neart nan aingel treun,
Luathach' an léir-sgrios o gach taobh.

Tha obair nan sè a là rinn Dia,
Le lasair dhian ga chur 'ma sgaoil;
Cia mor do shaibhreas Rìgh nam feart,
Nach ionndrain casgradh mhìle saogh'l!

'M feadh tha gach ni 'an glacaibh 'n éig,
'S a chruitheachd gu léir dol bun-os-ceann,
Teannaidh am Breitheamh oirnne dlù,
A chum gach cùis a chur gu ceann.

'N sin gluaisidh e o àird nan speur,
Air cathair a Mhòrachd féin a nuas,
Le greadhnachas nach facas riamh,
'S le' Dhiadhachd sgeudaichte mu'n cuairt.

Ta mìle tàirneanach 'na làimh,
A chum a nàimhde sgrios am féirg.
Is fonn-chrith orr' gu dol an greim,
Mar choin air éill ri h-àm na séilg.

Ta aingle gun àireamh ann 'na chùirt,
Le 'n sùilean suidhicht' air an Rìgh,

Chum rith le òrdughsan gun dàil,
S na h-uile àit ga'n cur an gniomh.

O Iudais thig a nis a làthair,
'S gach neach rinn bràithreas riut a'd' ghniomh,
An dream a dh'aicheadh creideamh Chriosd,
Na reic e air son ni nach b'fhiach.

A shluaigh gun chiall thug miann do'n òr,
Roi' ghlòir a's aoibhneas flaitheas Dé,
Bhur malairt ghòrach faicibh nis,
'S an sgrios a thug sibh oirbh féin.

'S a mhuinntir uaibhreach leis 'm bu nàr,
Gu 'n cluinnte cràbhadh dha 'n'ur teach;
Faicibh a ghlòir 's na b' ioghnadh leibh,
Ged dhruid e sibh a' rìogh'chd amach.

O Herod faic a nis an Rìgh,
D' an tug thu spìd is masladh mòr,
Ga sgeudachadh le trusgan ruadh,
Mar shuaineas sgallais air a ghlòir.

Nach faic thu Breitheamh an t-saoghail gu léir
'S mar eudach uime 'n lasair dhearg;
A' teachd thoirt duais do dhaoine còir,
'S a sgrios luchd-dò-bheirt ann am fearg.

Is thusa Philat tog do shùil,
'S gu'm faic thu nis' a mùthadh mòr;
An creid thu gur h-e sud an Tì
A rinn thu dhìteadh air do mhòd?

An creid thu gur e sud an ceann,
Mun d' iath gu teann an sgitheach geur?
Na idir gur i sud a' ghnùis,
Air na thilg na h-Iùdhaich sileadh bréun!

'M bu leòr gu'n theich a' ghrian air chùl,
A' diulta fianais thoirt do'n gniomh?
Ciod uim' nach d'fhuair a' chrutheachd bàs,
'Nuair cheusadh air a' chrann a TRIATH?

Cuiridh e aingle 'mach gach taobh,
Chum ceithir ghaothaibh 'n domhain mhòir
A chuartachadh gach aon de'n t-sluagh,
A steach gu luath a dh'ionnsaidh 'mhòid.

Gach neach a dh' àitich coluinn riamh,
O'n ear 's o'n iar tha nise' teachd,
Mar sgaoth do bheachaibh tigh'n mu ghéig
An déis dhaibh éiridh 'mach o'n sgeap.

'N sin togaidh aingeal glòrmhor suas,
Ard bhratach Chriosd da'n suaineas fuil;
A chruinneachadh na ghluais sa' chòir
'S d'a fhulangas rinn dòigh a's bun.

Do m'ionnsaidh cruinnichibh mo naoimh,
Is tionailibh gach aon de'n dream,
A rinn gu dìleas is gu dlù,
Le creideamh 's ùmhlachd ceangal leam.

'N sin tionsgnaidh 'm Breith' air cùis an là
A chum a nàimhde chur fo bheinn,
Is fosglaidh e na leabhrainn suas,
Far am beil peac a' an t-sluaigh air chuimhn

Fosglaidh e 'n cridhe mar an cèudn',
Air dhòigh 's gur léir do'n h-uile neach,
Gach uamharrachd bha gabhail tàmh,
Air feadh an àrois ud a steach.

'Nuair chi'd an sealladh so dhiù féin,
Is dearbh gur léir dhaibh ceartas Dé;
'S bi'dh 'n gruaidh a leaghadh as le nàir
Nach lugha cràdh na teine dian.

Togaidh an tròmpaid 'rìst a' fuaim,—
" Na labhradh 's na gluaiseadh neach;"
Air chor gu'n cluinn gach beag is mòr.
A bhreth thig air gach seòrs' a mach.

" A dhaoine sanntach thréig a' chòir,
'S a leag bhur dòchas ann bhur toic,

A ghlais gu teann 'ur cridhe suas,
'S a dhruid 'ur cluas ri glaodh nam bochd.

An lomnochd cha do dhion o'n fhuachd,
'S do'n acrach thruagh cha tug sibh biadh,
Ged lion mi féin 'ur cisd' de lòn,
'S 'ur treuda' chur a mòid gach bliadhn'.

Ni bheil sibh iomchaidh air mo rìogh'chd,
As eugmhais fìrinn, iochd, is gràidh :
'S o reub sibh m' ìomhaidh dhibh gu léir,
Agraibh sibh féin 'nar sgrios gu bràth.

Is sibhs' bha guidheachan gu dian,
*Gu'n glacadh 'n Diabh'l bhur 'n anam féin ;*
'S mithich 'ur n-ùrnuigh fhreagra' dhuibh,
'S na h-abraibh chaoidh' *Gur cruaidh a' bhinn.*

Is sibhs' a rinn 'ur teanga' féin,
A gheurachadh chum uilc mar sgian,
Le tuailleas, cùl-chainnt, agus breug,
'S le blas-bheum tabhairt beum do Dhia.

A nathraiche millteach 's oillteil greann,
Cha bhinn leam ceòl 'ur srannraich àrd,
'S cha 'n éisd o'r teangaidh ghobhlaich cliù
Le drùchd a phuinnsein air a bàrr.

Is sibhs' thug fuath do m' òrdugh naomh,
Is leis nach b'ionmhuinn caomh mo theach ;
Leis 'm bu bhliadhna suidhe uair,
Am àros tabhairt cluais do m' reachd.

Cionnas a mhealas sibh gu bràth
A'm' sheirbhis Sàbaid shiorruidh bhuan
Na cionnas bheir 'ur n-anam gràdh,
Do'n ni da'n tug bhur nadur fuath ?

Luchd-mì-ruin agus farmaid mhòir
Da'n doruinn iomlan sonas chàich
Le doilghios geur a' cnàmh bhur cré
Mu aon neach oirbh féin bheir bàrr.

Cionnas a dh' fheudas sibh gu bràth
Lan shonas àiteach ann an glòir;
Far am faic sibh mìlte dream,
Ga'n ardach' os 'ur ceann gu mòr ?

Am fad 's bu léir dhuibh feadh mo rìogh'chd,
Neach b' àirde inbhe na sibh féin ;
Nach fadadh mì run 's farmad cùirt,
Tein' ifrinn duibh am flaitheas Dé ?

Is sibhs' 'an slighe na neo-ghloin ghluais,
'S gu sònraicht' thruaill an leabaidh phòsd ;
Gach neach a thug do m' naomhachd fuath,
Ga'n tabhairt suas gu toil na fèol'.

Mar b' ionmhuinn leibh bhi losgadh 'n teas
'Ur n-uabhair, dheasaich mi dhuibh fearg,
Leabaidh theth 'san laidh sibh sìos,
Am brachaibh-lìn de lasair dhearg.

Ged bheirinn sibh gu rìoghachd mo ghlòir',
Mar mhucaibh steach gu seòmar rìgh ;
Ur nàdur neoghlan bhiodh ga chràdh,
Le'r miannaibh bàsachadh chion bìdh.

Gach neach tha iomchaidh air mo rìogh'chd,
Teannaibh sìbhse chum mo dheis,
Is cruinnichibh seachad chum mo chlì,
A chrìonach o na crannaibh meas."

'N sin tearbainidh e chum gach taobh,
Na caoirich o na gobhraibh lom ;
Ceart mar ni'm buachaille an treud,
'Nuair chuartaicheas e spréidh air tom.

'N sin labhraidh e ri luchd a dheis,
" Sibhse ta deasaichte le m' ghràs,
Thigibh, sealbhaichibh an rìoghachd,
Nach faic a sonas crìoch gu bràth.

Spealg mise 'n geat' bha oirbhse dùinnt,
Le m' ùmhlachd 's m' fhulangas ro-gheur :

'S dh fhosgail an t-sleadh gu farsuinn suas
Am leth-taobh dorus nuadh dhuibh féin.

Chum craobh na beath' ta 'm Pàrrais Dé,
Le h-éibhneas teannaibh steach da còir·
'S a fearta iongantach gu léir,
Dearbhadh 'ur n-uile chreuchd 's bhur leòn.

An claidheamh bha ruisgte laist' da dion,
O làimh ar sinnsir Adhamh 's Eubh,
Rinn mise truaill de m' chridhe dhà,
'S a lasair bhàth mi le m' fhuil féin.

Fo' dosraich ùrair suidhibh sìos,
Nach searg 's nach crìon am feasd a blàth;
'S mar smeòraichean a measg nan geug,
Chum molaidh gleusaibh binn 'ur càil.

Le 'maise sàsichibh 'ur sùil,
Is oirbh fo' sgàil cha drùigh an teas,
O 'duilleach chùraidh òlaibh slàint;
Is bithibh neo-bhàsmhor le 'meas.

Gach uile mheas tha 'm Pàrrais Dé,
Ta nis gu léir neo-thoirmisgt' dhuibh:
Ithibh gun eagal o gach géig,
A nathair-nimh' cha teum a chaoidh.

A's uile mhiann 'ur n-anma féin,
Lan shàsaichibh gu léir 'an Dia,
Tobar na firinn, iochd, is gràidh,
A mhaireas làn gu cian nan cian.

Mòr-innleachd iongantach na slàint,
Sior rannsaichibh air àird 's air leud,
'S feadh oibriche mo rioghachd mhòr,
'Ur n-eòlas ciocrach cuiribh' meud.

'Ur n-aoibhneas, mais' 'ur tuigs', 's 'ur gràdh,
Bitheadh gu siorruidh fàs ni 's mò:
'S ni 'n coinnich sibh aon ni gu bràth,
Bheir air bhur n-anam cràdh no leòn.

Cha 'n fhaca sùil, 's cha chuala cluas,
Na thaisg mi suas do shonas duibh,
Imichibh, 's biodh 'ur dearbhachd féin,
Sìor innse sgeul duibh air a chaoidh."

Ach ris a mhuinntir th'air a chlì,
Labhraidh e 'na dhìoghltas cruaidh,
" A chuideachd nach tug gràdh do Dhia,
A chum an diabhoil siùbhlaibh uam.

'S mo mhallachd maille ribh gu bràth,
A chum 'ur cràdh 's 'ur cur fo phian :
Gluaisibhse chum an teine mhòir,
Ga'r ròsdadh ann gu cian nan cian."

Mar sgàin an talamh as a' chéil,
'N uair ghabh e teaghlach Chòraih steach,
Ceart làimh riu fosglaidh 'n uaigh a beul.
'S i miananaich air son a creich.

Is mar a shluig 'mhuc-mhara mhòr,
Iònas 'nuair chaidh' thilgeadh 'mach.
Ni slugan dubh an dara bàis,
A charabad iathadh umpa steach.

San uamhaidh taobhaidh iad r'a chéil,
A ghluais 'n am beath' gu h-éucorach :
Luchd-mhionn a's mortaidh a's fianais-bhréig ;
Luchd-misg a's reubainn 's adhaltrais.

Mar chualaig dhris an ceangal teann,
Air slabhraidh tha gach dream leo féin ;
'S an comunn chleachd bhi 'n caidreamh dlù,
Mar bhioraibh rùisgte dol 'nan cré.

Mar leòghan garg fo' chuibhreach cruaidh,
Le thosgaibh reubadh suas a ghlais :
An slabhraidh cagnaidh iad gu dian,
'S gu bràth cha ghearr am fiaclan phrais.

Bidh iad gu siorruidh 'n glacaibh 'bhàis
S' an crìdh' ga fhàsgadh asd' le bròn,

Ceangailt air cuan do phronnasg laisd
'S a dheatach uaine tachd' an sròn.

Mar bhàirneich fuaighte ris an sgeir,
Tha iad air creagaibh goileach teann:
Is dìbh-fhearg Dhé a' seideadh' 'chuain,
Na thonnaibh buaireis thar an ceann.

'Nuair dhùineas cadal cruaidh an sùil,
Teas féirg' 's an-dòchas dùisgidh iad;
A chnuimh nach bàsaich 's eibhle beò,
A cur an dòrainn shiorruidh 'meud.

Air ifrinn 'nuair a gheibh iad sealbh,
'S làn-dearbhadh co ga'n toir iad cìs,
Faodaidh sinn 'an gearan truagh
'Chur anns na briathraibh cruaidh so sìos.

"O staidh na neo-ni 'n robh mi 'm thàmh,
Ciod uime dh'àrdach Dia mo cheann!
Mo mhìle mallachd aig an là
'N do ghabh mo mhàthair mi 'na broinn.

Ciod uime fhuair mi tuigse riamh?
No ciall is reusan chum mo stiùir?
Ciod uim' nach d'rinn thu cuileag dhiom
Na durrag dhìblidh ann san ùir?

Am mair mi 'n so gu saogh'l nan saogh'l!
'N tig crìoch no chaochla orm gu bràth
Am bheil mi nis san t-siorrachd bhuan,
A' snàmh a chuain a ta gu'n tràigh!"

Ged àireamhainn uil' reullta néimh,
Gach féur is duilleach riamh a dh'fhàs,
Mar ris gach braon a ta sa' chuan,
'S gach gaineamh chuartaicheas an tràigh.

Ged chuirinn mìle bliadhna seach,
As leth gach aon diu sud gu léir,
Cha d'imich seach de'n t-sìorrachd mhòir
Ach mar gu 'n tòisicheadh i'n dè.

Ach O! 'n do theirig tròcair Dhé!
'S am pian e mi gu saogh'l nan saogh'l!
Mo shlabhraidh 'n lasaich e gu bràth!
No glas mo làmh an dean e sgaoil'!

'M bi 'm beul a dh'orduich Dia chum seinn
Air feadh gach linn a chliù gun sgìos,
Mar bhalagan-séididh fadadh suas
Na lasrach uain' an ifrinn shìos!

Ged chaidh mo thruaighe thar mo neart
Gu deimhinn féin is ceart mo bhìnn;
Ach c'fhada bhios mi 'n so gam chràdh,
Mu'm bi do cheartas sàitheach dhiom!

No 'm bi thu dìolte dhiom gu bràth
'N deach lagh an nàduir chuir air cùl?
Mo thruaighe mi! 'ne so am bàs
A bhagair thu air Adhamh 'n tùs?

Air sgàth do dhioltais 'm bi thu 'sniomh
Snàthain mo bheath' gu siorruidh caol?
Nach leòr bhi mìle bliadhn' ga'm losg'
As leth gach lochd a rinn mi 's t-saogh'l?

Ged lean do dhìoltas mi gu m' chùl,
Cha 'n ardaich e do chliù a Dhé,
'S cha'n fhiu do d' Mhorachd t-fhearg a chosg,
Air comharra' cho bochd rium féin.

O Dhia! nach sgrios thu mi gu tŭr?
'S le d' chumhachd cuir air 'm anam crìoch,
'S gu staid na neo-ni tilg mi uait,
Far nach 'eil fulang, smuain, no gnìomh.

Ach O! se so mo thoillt'neas féin
Is ni bheil eucoir buntainn rium;
Oir dhiùlt mi tairgse shaor do Chriosd,
S nior ghabh mi d'a fhuil phrìseil suim.

Mo choguis dìtidh mi gu bràth,
An fhianais bha ga 'm chàineadh riamh;

An-iochd no eucoir ann mo bhàs,
Cha leig i chàradh 'm feasd air Dia.

Do thilg mi aitheanta air mo chùl,
A's ruith mi dùrachdach gu'm sgrios
Is 'fhianais féin a' m' chridhe mhùch,
A' druid' mo shùilean roimh mo leas.

Cia meud an dìogh'ltais tha dhomh' dual
As leth mo pheacaidh uamhor dàn!
Am peac' thug dùlan do dh' fhuil Chriosd,
'S a dh'fhàg gun éifeachd brìgh a bhàis.

Gidheadh nach 'eil do Bhuaidhean féin
Neo-chrìochanach gu léir o-chian?
'S an toir mo chiont air iochd, 's air gràdh
Gu'm fàs iad crìochnaicht' ann an Dia?

An comas dut mo thilgeadh uat
Far nach cluinn do chluas mo sgreud?
'M beil dorchadas an ifrinn féin
Far nach léir do Dhia mo staid?

A' t' aoibhneas iomlan, 'n éisd do chluas
Ri creutair truagh a rinn do làmh,
Ag éigheach,—"*Athair!* gabh dhiom truas,
'S leig fuarach do ghoil smear mo cnàmh?

Eisd o mo Dhia! mo thagradh bochd,
'S gach osna ghoirt 'ta teachd a m' chliabh,
'S aon achanaich nis' iarram ort,
Air son gach lochd a rinn mi riamh:

'Nuair ghuileas mi deich mìle bliadhn'
Sa'n lasair dhian so féin ga m' chràdh,
'Nuair sgìth'cheas deamhain bhi g'am phian,
*O deònaich 'Dhia gu'm faigh mi bàs!*

Ge truagh mo ghuidhe cha'n éisdear e
A's fois no fè cha'n fhaigh mi chaoidh
Ach beath' neo-bhàsmhor teachd as ùr
Gu'm neartach' ghiùlan tuille claoidh.

Ach stad mo rann is pill air t'ais
O sloc na casgraidh dhéin a nìos,
Is feuch cionnas a bheir thu seòl,
Do'n dream tha beò nach téid iad sìos

A leughadair am beil e fìor,
Na chuir mi cheana sìos am dhàn ?
Ma se 's gu'm beil thig 's lùb do ghlùn
Le ùrnaigh 's aithreachas gun dàil :

A dh' ionnsaidh Iosa teich gu luath,
A' gabhail gràin is fuath do d' pheac',
Le creideamh fior thoir ùmhlachd dhà,
An' uil' àitheanta naomh a reachd.

Gabh ris 'na oifigibh gu léir,
'S ri h-aon diù na cuir féin do chùl ;
Mar Fhàidh, mar Shagart, 's mar Rìgh,
Chum slàinte, dìdeann, agus iùl.

Biodh eiseamplair am beachd do shùl,
Chum t' uile ghluasad 'stiùr' da réir,
'S gach meadhon dh' òrduich e chum slàin
Bi féin g'an gnàthachadh gu léir.

As 'fhìreantachd dean bun amhàin.
'S na taic gu bràth ri d' thoilltneas féin :
'S mas àill leat éifeachd bhi 'na ghràs,
Na h-altrum peacadh dàimh a'd' chré.

Mar sin ged robh do chionta mòr,
Chum glòir do Tighearn' saorar thù,
Is chum do shonais shiorruidh féin,
Air feadh gach ré a' seinn a chliù.

---

## AM BRUADAR.

AIR bhith dhomhsa ann am shuain
A' bruadar diomhain mar tha càch,
Bhi' glacadh sonais o gach nì;
Is e ga'm dhìbreadh ann's gach àit.

Air leam gu'n tainig neach am chòir,
'S gu'n tuirt e rium, " Gur gòrach mi,
Bhi smuainteach greim a ghlei'dh do'n ghaoith
No gu'n lion an saogh'l mo chrì'.

" Is diamhain dut bhi 'g iarraidh sàimh,
'N aon ni' no'n àit' air bith fo 'n ghréin ;
Cha chlos do d' chorp an taobh so'n uaigh.
No t' anam 'n taobh so shuaimhneas Dé.

" An tra dh'ith Adhamh 'meas an tùs,
Am peacadh dhrùigh e air gach nì :
Lion e na h-uile ni le saothair,
Is dh'fhàg e 'n saogh'l na bhriste crì'.

" Air sonas 'anma chaill e còir;
Mar ris gach sòlas bha'nn sa ghàr' :
O sin ta 'shliochd nan deoiribh truagh ;
Mar uan a mearachd air a mhàthair.

" Ri méilich chruaidh taid ruith gach nì,
'An duil gu 'm faigh an inntinn clos :
Ach dhaibh ta 'n saogh'l gun iochd no truas,
Mar mhuime choimheich fhuair gun tlus.

" Mar sin tha iad gun fhois no tàmh,
Ga 'n sàrach' glacadh faileas bréig ;
'S a' deòl toil-inntinn o gach nì,
Is iad mar chìochan seasg 'nam bèul.

" Bidh teanndachd eigin ort am feasd,
'S do dhòchas faicinn fuasgladh t'fheum,
An còmhnaidh dhut mar fhad na làimh ;
Ach gu bràth ch'n fhaigh dheth gréim.

" Cha teagaisg d'fheuchain 's dearbhadh thù,
O dhùil a's earbsa chuir sa' bhréig,
A rinn do mhealladh mìle uair.
'S co fhada uat an diugh sa'n dé.

" An ni bu mhò da'n tug thu miann,
Nach dh'fhàg a mhealtainn riamh e searbh ?

Tha tuilleadh sonais ann an dùil,
Na tha'nn an crùn le bhi na shealbh.

" Ceart mar an ròs a ta sa' ghàrr',
Seargaidh a bhlàth 'nuair théid a bhuain :
Mu'n gann a ghlacas tu e d'làimh,
Tréigidh àile e 'is a shnuadh.

" Ni beil neach o thrioblaid saor,
Am measg a' chinne daonn' air fad.
'S co lionmhor osna th'aig an rìgh,
Is aig an neach is ìsle staid.

" Tha 'smùdan féin á ceann gach fòid
Is dòruinn ceangailt' ris gach math ;
Tha'n ròs a' fàs air drisibh geur.
'S an taic' a chéil' tha mhil 's an gath.

" Ged chì thu neach 'an saibhreas mòr
Na meas a shòlas bhi thar chàich:
An tobar 's glaine chì do shùil,
Tha ghrùid 'na ìochdar gabhail tàmh:

" 'S mu chuireas t' anail e 'na ghluais,
Le tarrainn chabhaig suas a'd' bhèul,
Dùisgidh an ruadhan dearg a nìos,
S le gaineamh lìonaidh se do dheud.

" 'S ged chì thu neach 'an inbhe aird,
Tha e mar nead am bàrr na craoibh ;
Gach stoirm a bagra' thilgeadh nuas,
Is e air luasgadh leis gach gaoith.

" An neach is fearr tha 'n saogh'l a' riar',
Tha fiaradh eigin ann 'na staid,
Nach dean a sheòltachd is a strì.
Am feast a dhìreachadh air fad.

" Mar bhata' fiar an aghaidh chéil,
A ta o shuidheach' féin do-chur ;
A réir mar dhìreas tu a bharr,
'S co cinnteach ni thu cam a bhun.

" Na h-Iudhaich thionail beag no mòr,
De'n Mhana dhòirteadh orra 'nuas;
'Nuair chuir gach neach a chuid 's a' chlàr,
Cha robh air bàrr no aon ni uaith :

" Mar sin a ta gach sonas saogh'lt,
A ta thu faotainn ann a d' làimh,
Fa chomhair saibhreas, 's inbhe cùirt
Tha caitheamh, cùram, agus cràdh.

" Ged chàrn thu òr a d' shlighe suas
Fa chomhair fàsaidh 'n luaith da réir
Is ge do chuir thu innte rìogh'chd
A mheidh cha dìrich i'na dhéigh.

" Tha cuibhrionn iomchaidh aig gach neach
'S ged tha thu meas gur tuille b' f hearr;
Cha toir an t-anabharr th'ann an sud,
Am feasd an cudthrom as a chràdh.

" O iomluas t' inntinn tha do phian;
A' diùlta 'n diugh na dh'iarr thu 'n dé :
Cha chomasach an saogh'l do riar,
Le t' anamianna 'n aghaidh chéil'.

" Na 'm faigheadh toil na feòl' a rùn,
D'a mianna brùdail dh'iarradh sàth ;
Flaitheas a b' àird cha'n iarradh ì,
Na annta sud bhi sìorruidh 'snàmh.

" Ach ged a b' ionmuinn leis an fheòil.
Air talamh còmhnachadh gach rè :
Bhiodh dùrachd t' ardain agus t' uaill.
Cho ard dol suas ri Cathair Dhé,

" Ach nam b' àill leat sonas buan,
Do shlighe thabhair suas do Dhia,
Le dùrachd, creideamh, agus gràdh,
Is sàsaichidh e t' uile mhiann.

" Tha 'n cuideachd sud gach ni san t-saogh'l,
Tha 'n comas dhaoine shealbhach' fior;

Biadh, a's aodach, agus slàint,
Is saorsa, càirdeas, agus, sìth."

An sin do mhosgail ás mo shuain,
Is dh'fhag mo Bhruadar mi air fad :
Is leig mi dhiom bhi ruith gach sgàil,
Is dh'fhàs mi toilichte le m' staid.

---

## AN GAISGEACH.

Cha bu ghaisgeach Alasdair mòr,
No Cesar thug an Ròimh gu géill ;
Oir, ged a thug iad buaidh air càch,
Dh' fhan iad 'nan tràill' d'a miannaibh féin.

Cha ghaisg' an ni bhi liodairt dhaoin,
'S cha chliù bhi ann an caonnaig tric :
Cha 'n uaisle inntinn àrdan bòrb,
'S cha treubhantas bhi garg gun iochd,

Ach 's gaisgeach esan a bheir buaidh
Air eagal beatha, 's uamhunn bàis,
'Sa chòmh'laicheas le misnich crì',
Na h-uile ni a ta dha 'n dàn.

Le gealtachd ciont, cha teich air cùl
'S an àm an dùisg a chogais féin,
A tagradh éisdidh e gu ciùin.
'S an ceartas dùinidh se a beul,

'S e 'n gaisgeach esan 'bheir fo' chìs,
A thoil chum strìochd do reusan ceart,
'S a smuaintean ceannairceach gu léir,
Bhi 'n òrdugh géilleachdainn d'a smachd.

A mhianna brùideil saltraidh sìos,
'S mar bhuill a chuirp fo' chìs a'taid,
'S cha'n irislich e féin da'n riar,
O nach gu riaghladh rugadh iad.

San òidhch 'nuair laidheas e chum suain,
Bi'dh shubhailcean mu'n cuairt da féin,

Mar shaighdearan m'a thiomchioll rìgh,
'Ga dhìdean o gach nàmhaid treun.

'Sa mhadainn 'nuair a dhéireas suas,
Cruinnichidh smuaintean as gach àit,
S e féin 'na 'n ceann mar chaiptin seòlt',
Ga'n suidheachadh 'an òrdugh blàir.

Chum cogadh 'n aghaidh miann na feòl',
Gach bochdainn, 's dòruinn 'ta san t-saogh'l
Gach ribe is gach innleachd bàis,
Ta 'n deamhan 'gnàthach' 'n aghaidh dhaòin'.

Tha inntinn daingeann mar a' chreag,
Cha charaich eagal e no fiamh:
Ta shùilean furachair a's geur,
Is léir dha 'n dubhan crom troi 'n bhiadh.

Gu diomhain nochdaidh 'n saogh'l a ghlòir,
Gach òr a's inbhe mhòr a t'ann;
Ta saibhreas aig' cho pailt 'na chrì',
'S gur truagh leis rìgh is crùn mu cheànn.

Is ge do sgaoil an strìopach lìon,
Gu ghlàc' le ìnnleachdaibh a mais';
Cha drùidh air dealanach a sùl,
'S cha leagh i 'rùn le 'miannaibh laist'.

A nàmh cha choisinn air gu bràth,
Ged fhaigh e sàrachadh ri h-uair;
'S e 'neart 's a shlàinte cridhe brùit,
Is air a ghlùinibh bheir e buaidh.

'S i 'n fhìrinn ghlan is clogaid dà,
Is gràs a' chreideamh aig' mar sgiath;
'S e'n sgriobtur naomh a chlaidheamh geur
'S a mhisneach ta gu léir 'an Dia.

Tha sìothchaint aig 'na inntinn féin,
'S a chogais réith ris ann 's gach nì;
Ta saibhreas aig' nach léir do dhaoin,
Is air nach cuir an saoghal crìoch.

Ri miodal tlà cha 'n éisd a chluas,
  Is sgainneal ghrannd cha bhuair a shìth,
Cha ghabh e eagal á droch-sgeul,
  Is tuaileas bréig cha lot a chrì'.

O m' anam! dùisg is deasaich t' airm,
  'S gabh fàrmad ris a' ghaisgeach threun,
Is t' anamianna cuir fo' chìs,
  Chum rìogh'chd a cheannsach' annad féin.

Biodh t' inntinn ard osceann nan speur,
  Cha 'n 'eil fo 'n ghréin ach pòrsan truagh;
Mar tholman ùire faic an saogh'l,
  Is daoin' mar sheangain air mu'n cuairt

A null 'sa nall gun fhois gun tàmh
  A' cruinneach' as gach àit do'n cist
Gu lionmhor marcachd thar a chéil'
  'S a' trod gu geur mu bhiorun brist.

'Nuair chì thu 'n sealladh so de'n t-sluagh
  Do smuainte cruinnich riut gu léir,
A shealbhach' saibhreas, sonas, 's sìth,
  Air nach tig crìoch a' t' anam féin.

---

## AN CLAIGEANN.

'S mi 'm shuigh aig an uaigh,
  Ag amharc mu bruaich,
Feuch Claigeann gun snuagh air làr:
  Do thog mi e suas,
  A' tiomach' gu truagh,
G'a thionndadh mu 'n cuairt am làimh.

  Gun àille gun dreach,
  Gun aithne gun bheachd;
Air duine theid seach 'na dhàil
  Gun fhiacail 'na dheud,
  No teanga 'na bheul,
No slugan a ghleusas càil.

  Gun ruthadh 'na ghruaidh
  'S e rùisgte gu'n ghruaig;

Gun éisdeachd 'na chluais do m' dhàn
Gun anail 'na shròin,
No àile de'n fhòid,
Ach lag far 'm bu chòir bhi àrd.

Gun deallradh 'na shùil,
No rosg uimpe dùn',
No fradharc ri h-iùl mar b' àbh'sd.
Ach durragan crom,
A chleachd bhi san tom,
Air cladhach' da tholl 'nan àit.

Tha n' teanachainn bha 'd chùl,
Air tionndadh gu smùr,
Gun tionnsgal no sùrd air d'fhèum :
Gun smuainteach' a'd' dhàil,
Mu philleadh gu bràth,
A chearteach' na dh'fhàg thu 'd dhéidh.

Cha 'n innis do ghnùis,
A nise co thu,
Ma's rìgh no ma's diùc thu féin
'S ionann Alasdair mòr,
Is tràill a dhìth lòin.
A dh' eug air an òtrach bhreun.

Fhir chlaghaich, na h-uaigh'
Nach cagair thu 'm chluais,
Co 'n claigionn so fhuair mi 'm làimh ?
'S gu 'n cuirinn ris ceisd,
Mu ghnàs mu 'n do theasd ;*
Ge nach freagair e' m' feasd mo dhàn.

'M bu mhaighdean deas thu,
Bha sgiamhach a' d' ghnùis,
'S deagh shuidheach' a' d' shùil da réir ?
Le d' mhaise mar lìon,
A ribeadh mu chrì',
Cach òganaich chìdh' tu féin.

Tha nise gach àgh,
Bha cosnadh dhut gràidh,

* Mu'n D'eug e.

Air tionndadh gu gràin gach neach ;
Marbhais air an uaigh,
A chreach thu de'n bhuaidh,
Bha ceangailt' ri snuadh do dhreach.

No 'm breitheamh ceart thù,
Le tuigs' agus iùl,
Bha réiteach gach cùis do'n t-sluagh ;
Gun aomadh le pàirt',
Ach dìteadh gu bàs,
Na h-eucoir bha dàicheil cruaidh ?

No 'n do reic thu a chòir,
Air ghlacaid de'n òr,
O 'n dream 'da 'n robh stòras pailt ?
Is bochdan an t-sluaigh.
Fo fhoirneart ro chruaidh,
A' fulang le cruas na h-airc.

'S mar robh thusa fìor,
Ann a t' oifig am binn.
'S gun d'rinn thu an dìreach fiar ;
'S co cinnteach an nì,
'Nuair thainig do chrìoch,
Gu 'n deachaich do dhìt' le Dia.

No 'n robh thu a d' léigh,
A' leigheas nan crèuchd,
'S a deanamh gach eugail slàn ?
A' t'ìoc-shlaintibh mòr,
A' deanamh do bhòsd,
Gu 'n dìbreadh tu chòir o'n bhàs ?

Mo thruaighe gun thréig,
Do leigheas thu féin,
'Nuair bha thu fo eugail chruaidh :
Gun fhoghnadh gun stà,
Am purgaid no 'm plàsd,
Gu d' chumail aon trà o'n uaigh.

No 'n seanalair thù,
A choisinn mor-chliù

Le d' shèoltachd a stiùradh airm?
Air naimhde toirt buaidh,
Ga 'n cur ann san ruaig,
'S ga 'm fàgail nan cruachabh marbh:

'N robh do chlaidheamh gun bheairt,
No 'n d' fhàg thu do neart,
'Nuair choinnich thu feachd na h-uaigh,
'Nuair b' éigin dut géill,
A dhaindeoin do dheud,
De dh' armailt' a bhéistibh truagh?

Tha na durraig gu tréun,
Ri d' choluinn' cur séisd,
'S a' cosnadh ort féisd gach là;
Is claigean do chinn,
'Na ghearasdan dion,
Aig daolagan dìblidh 'n tàmh:

Cuid a' claodhach' do dheud,
A steach ann a' d' bheul,
'S cuid eile a' reub do chluas;
Cuid eile nan sgùd,
Thig'n amach air do shùil,
A spùinneadh 'sa rùsg' do ghruaidh.

No m' fear thu bha pòit,
Gu tric sa'n taigh-òsd,
'S tu cridheil ag òl nan dram?
Nach iarradh dhut féin,
De fhlaitheanas Dé,
Ach beirm a bhi 'g éiridh' d' cheann?

Nach iarradh tu 'cheòl,
Ach mionnan mu'n bhòrd,
Is feuchainn co 'n dòrn bu chruaidh'
Mar bhó no mar each,
Gun tuigse gun bheachd,
'S tu brùchdadh 'sa sgeith mu'n chuaich?

Na 'n duin' thu bha gluas'd
Gu ceanalta, suairc,

Gu measara, stuam, mu d' bhòrd;
Le miannaibh do chré,
Fo' chuibhreachadh géur,
'N am suidhe gu féisd 's gu sògh?

No 'n geòcaire mòr,
Bha gionach air lòn,
Mar choin ann am feòlach dearg;
A' toileach' do mhiann,
Bha duilich a riar,
'S tu géilleadh mar dhia do d' bholg?

Tha nise do bhrù,
Da 'n robh thu a' lùb',
De ghaineamh 's de dh'ùir glè làn
'S do dheudach air glas',
Mu d' theangaidh gun bhlas,
Fo' gheimhleachaibh prais a' bhàis.

No 'm morair ro mhòr,
A thachair am dhòrn,
Neach aig an robh còir air tìr;
Bha iochdmhor ri bochd,
A' cluthadh nan nochd,
Réir pailteas a thoic 's a nìth?

No 'n robh thu ro chruaidh,
A' feannadh do thuath,
'S a tanach' an gruaidh le màl;
Le h-agartas geur
A glacadh an spréidh
'S am bochdainn ag éigheach dáil?

Gun chridh' aig na daoin',
A bh'air lomadh le h-aois,
Le 'n claigeannan maola truagh;
Bhi seasamh a' d' chòir,
Gun bhoineid 'nan dórn,
Ge d' tholladh gaoth reòt' an cluas;

Tha nise do thràill,
Gun urram a' d' dhàil,

Gun ghearsom, gun mhàl, gun mhòd;
Mor mholadh do'n bhàs,
A chasgair thu trà,
'S nach d' fhuilig do stràic fo 'n fhòid.

No 'm ministear thù,
Bha tagra' gu dlù,
Ri pobull 'an ùghdarras Dé;
Ga 'm pilleadh air ais,
Bha 'g imeachd gu bras,
Gu h-ifrinn na casgradh dhéin ?

No 'n robh thu gun sgoinn,
Mar mhuime mu chloinn,
Gun chùram do dh'oighreachd Dhé;
Na 'm faigheadh tu 'n rùsg.
Bha coma co dhiù,
Mu'n t-sionnach bhi stiùradh an treud;

Leam 's cinnteach gun d' fhuair,
Do dheanadas duais,
'Nuair rainig thu 'm Buachaill' mòr:
'Nuair chuartaich am bàs,
A steach thu 'na laith'r,
Thoirt cunntas a' d' thàlant dò.

No 'n ceann thu bha làn,
Do dh' innleachdan bàis.
Gu seòlta ga 'n tàth'dh r'a chéil;
Ga'n cuir ann an gniomh,
Gun umhail gun fhiamh,
A freagra' do Dhia 'nan dèigh ?

'N robh teanga nam breug,
Gun chuibhreach fo d' dheud,
A' togail droch sgeul air càch;
Gath puinnsein do bhéil,
Mar naithir a teum,
Sa' lotadh nan ceud gach là ?

Tha i nise 'na tàmh,
Fo' cheangal a bhàis,

Gun sgainneal o phlàigh na dùch':
Is durragan grànnd,
Air lobhadh 'na h-àit,
An déigh dhaibh a cnàmh gu cul.

'S mu lean thu do ghnàths,
Gu leabaidh do bhàis,
Gun tionndadh' na thrà ri còir;
Car tamuill na h-uair',
Dean flaitheas de'n uaigh,
Gus an gairmear thu suas gu mòd:

Mar losgann dubh grànnd,
Ag iomairt a' smàg,
Gu 'n éirich thu 'n aird o'n t-sloc;
Thoirt coinneamh do Chrìosd,
'Na thigheachd a rìst,
A dh' fhaotainn làn diol a' t' olc.

'Nuair théid thu f'a bhinn,
Ni cheartas do dhìt';
Ga t' fhògradh gu sìorruidh uaith:
Gu lasair gu d' phian',
Chaidh a dheasach' do'n Diabh'l,
'Sa mhallachd gu dian 'ga d' ruag.

'N sin cruaidhichidh Dia
Do chnaimhean mar iar'n.
'Is t' fheithean mar iallaibh prais;
Is teannaichidh t' fheòil,
Mar innein nan òrd,
Nach cnàmh i le mòid an teas.

No 'n ceann thu 'n robh ciall,
Is eòlas air Dia,
'S gun d' rinn thu a riar 'sa chòir:
Ged tha thu 'n diugh rùisgt',
Gun aithne', gun iùl,
Gun teanga', gun sùil', gun sròn.

Gabh misneach san uaigh,
Oir éiridh tu suas,

'Nuair chluinneas tu fuaim an stuic,
'S do thruailleachd gu léir,
Shìos fàgaidh tu d' dhéigh,
Aig durragan breun an t-sluic.

'N sin deasaichidh Dia,
Do mhaise mar ghrian,
Bhiodh ag eiridh o sgiath nam' beann
A' cur fradharc ro ghéur,
'S na suilean so féin,
'S iad a' dealradh mar reull a'd cheann.

Do theanga 's do chàil,
Ni ghleusadh gun dàil,
A chantainn 'na àrois cliù:
Is fosglaidh do chluas,
A dh'éisteachd ri fuaim,
A mholaidh th' aig sluagh a' chùirt.

'Nuair dhealraicheas Criosd,
'Na thigheachd a rìs,
A chrùinneach' nam fìrean suas:
'N sin bheir thu do leum,
Thoirt coinneamh dha féin,
Mar iolair nan spèur aig luaths.

'Nuair dh'eireas tu 'n àird,
Grad chuiridh ort fàilt.
A mhealtainn a chàirdeas féin,
Gun dealach' gu bràth,
R'a chomunn no ghràdh,
A steach ann am Phàrras Dé.

Fhir 'chluinneas mo Dhán,
Dean aithreachas trà,
'M feadh a mhaireas do shlaint 's do bheachd;
Mu'n tig ort am bàs
Nach leig thu gu bràth,
Air geata nan gràs a steach.

## AN GEAMHRADH.

Do theirig an sàmhradh,
'S tha 'n geamhradh teachd dlù oirn,
Fior nàmhaid na chinneas,
Teachd a mhilleadh ar dùcha:
Ga saltairt fo' chasaibh,
'S d'a maise 'ga rùsgadh;
Gun iochd ann ri dadum,
Ach a sladadh 's a plùnndruinn.

Sgaoil oirnne a sgiathàn,
'S chuir e ghrian air a chùlthaobh;
As an nead thug e 'n tàlach,
Neo-bhàigheil g'ar sgiùrsadh:
Sneachd iteagach glè gheal,
O na speuraibh teachd dlù oirn',
Clacha-meallain 's gaoth thuathach,
Mar luaidhe is mar fhùdar.

'Nuair shéideas e anail,
Cha 'n fhag anam am flùran;
Tha 'bhilinn mar shiosar,
Lomadh lios de gach ùr-ros:
Cha bhi sgeudach air coille,
No doire nach rùisg e;
No sruthan nach tachd e,
Fo leacannan dù'-ghorm.

Fead reòta a chléibhe,
Tha séideadh na doinionn,
A chuir beirm ann san fhàirge,
'S a dh' at' garbh i na tonnan;
S a bhinntich an clàmhuin,
Air airde gach monaidh,
'S ghlan sgùr e na réulltan,
D' ar péile le'n solus.

Tha gach beathach a's duine,
Nach d'-ullaich 'na sheason,

Ga 'n sgiùrsa' le gaillionn
  Gun talla' gun eudach :
'S an dream a bha gniomhach,
  'Fàs ìorgalt mi-dhéirceil :
Nach toir iasad do'n leisgean,
  Ann san t-sneachda ge d' eug e.

Tha 'n seillean 's an seangan,
  A bha tional an stòrais,
Le gliocas gun mhearachd,
  A'toirt aire do'n dòruinn :
'G ithe bidh 's ag òl meala,
  Gun ghainne air lòn ac',
Fo' dhion ann sa'n talamh.
  O anail an reòta.

Tha na cuileagan ciatach,
  'Bha diomhain san t-sàmhradh,
'S na gathanaibh gréine,
  Gu h-éibhinn a damhsa ;
Gun deasach 'gun chùram,
  Roi' dhùldachd a gheamhraidh :
Tha'id a nise a' bàsach',
  Ann 's gach àite le teanndachd,

Ach éisd rium a shean-duin'.
  'S tuig an sàmhla tha 'm stòri',
Tha 'm bàs a' teachd teann ort,
  Sud an geamhradh tha 'm òran :
'S ma gheibh e thu d' leisgein,
  Gun deasach' fa' chòmhail,
Cha dean aithreachas crìche,
  Do dhìonadh o'n dòrainn.

Gur mithidh fàs diadhaidh,
  'S do chiabhan air glasadh,
'Na beàrnaibh do dheudach,
  Is t' eudan air casadh ;
Do bhathais air rùsgadh,
  'S do shùilean air prabadh,
Agus croit ort air lùbadh,
  Chum na h-ùire do leaba'.

Tha na sruthanan craobhach,
'Bha sgaoileadh a' d' bhallaibh.
Gu mireagach, buailteach,
Clis, gluasadach, tana ;
A nise air traoghadh
O n' taomachadh thairis,
O'n a ragaich 'sa dh' fhuaraich
Teas uabhar na fala.

Balg séididh na beatha,
Tha air caitheamh gun fhèum ann.
'S o chrup ann a' d' chliabh e,
Gur h-e phian bhi 'ga shéideadh :
Tha 'n corp a chruit chiùil ud,
Air diùltadh dhut gleusadh ;
'S comhar' cinnt' air a thasgaidh,
Bhi lasach' a theudan.

Théich madainn na h-òige,
Is treòir mheadhon latha
Tha 'm feasgar air ciaradh,
'S tha ghrian ort a' laidhe :
'S mu bha thusa diomhain,
Gun ghniomh is gun mhaitheas ;
Gu h-ealamh bi d' dhùsgadh,
Mu'n dùinear ort flaitheas.

'Réir caithe na beatha,
'S tric leatha gun crìoch i ;
Bidh an cleachda' fàs làidir,
Do-fhàsach o'n ìnntinn :
Na labhair an sean-fhacal,
'S deimhin leam 's fìor e,
" An car théid san t-sean-mhaid'
Gur h-ainmig leis dìreadh."

Ach òganaich thréibhich
Thoirs' éisdeachd do m' òran,
Sleig dhiot bhi mi-chéillidh,
Ann an céitean na h-òige
Tha aois agus éaslaint,
Air do dheigh ann an tòir ort ;

'S mu ni h-aon aca gréim ort,
  Pillidh t' aoibhneas gu bròn dut.

An aois a ta 'n tòir ort,
  Bheir i leòn ort nach saoil thu ;
Air do shùilibh bheir ceathach,
  Is treabhaidh si t' aodan :
Bheir i crith-reodh mu d' ghruaig,
  Is neul uaine an aoig leis,
'S cha tig aiteamh na grian ort,
  'Bheir an liath-reodh a chaoidh' dhiot.

Bheir na's measa na sud ort,
  Fàilinn tuigs' agus rèusain ;
Dìth leirsinn a' t' inntinn ;
  Dìth cùimhn' agus géire ;
Dìth gliocais chum gnothaich ;
  Dìth mothaich a'd' cheufath :
'S gu'm fàs thu mar leànabh,
  Dhìth spionnaidh is céille.

Fàsaidh 'n cridhe neo-aithreach,
  'S neo ealamh chum tionndadh.
Aon tagra' cha drùigh air,
  'S cha lùb e d'a ionnsaidh :
Ceart mar tha 'n talamh,
  'N am gaillinn is teanndachd ;
Ged robh mìltean 'dol thairis,
  Cha dean aile sa' chàbhsair.

Faic séason na bliadhna,
  'S dean ciall uath a tharainn :
S mas àill leat gu'm buain thu,
  Dean rùdhar 'san earrach ;
Dean connadh san t-sàmbradh,
  Ni sa' gheamhradh do gharadh ;
'S ma dhìbreas tu 'n séason,
  Dhut 's éigin bhi falamh.

'S mar cuir thu sìol fallain,
  Ann an earrach, na h-òige,
Cho chinnteach 's am bàs dut,
  Cuiridh Sàtan droch phòr ann ;

A dh' fhàsas 'na dhubhailc,
'S 'na luidheannan feòlmhor :
S bi'dh do bhuain mar a chuir thu,
Ma's subhailc no dò-bheart.

Ma bhios t' òige gun riaghladh,
'S t' ana-miannan gun taod riu,
Gum fàs iad cho fiadhaich,
'S nach srian thu ri t' aois iad :
Am meangan nach sniomh thu,
Cha spion thu 'na chraoibh e ;
Mar shìneas e gheugan,
Bidh a fhreumhan a' sgaoileadh.

Tha do bheatha neo-chinnteach
O 'n teinn a bheir bàs ort,
Uime sin bi ri dìchioll
Do shìth dheanamh tràthail :
'S e milleadh gach cùise
Bhi gun chùram 'cur dàil annt' ;
'S ionann aithreachas crìche,
'S bhi cur sìl mu Fheill-Mârtainn

Tha ghrian anns na speuraibh
A' ruith réise gach latha ;
'S i 'giorrach' do shaoghail,
Gach òidhche a laidheas :
'S dlù ruitheas an spàla,
Troi' shnath'naibh do bheatha :
Tha' fitheadh dhut léine,
'Ni béisdean a chaitheamh.

'S ma ghoideas e dlù ort,
Gun do dhùil bhi r'a thighinn ;
'N sin fosglaidh do shùilean,
'S chì thu' chùis thar a mithich ;
Bidh do choguis 'ga d' phianadh,
Mar sgian ann a d' chridhe ;
'S co-ionann a giùlan,
'S laidhe rùisgt' ann an sgitheach.

Faic a' chuileag 'ga dìteadh
Le sìonntaibh an nàduir,

'S o dhìbir i 'n season,
  Gur h-eigin di bàsach':
Faic gliocas an t-seangain,
  Na thional cho tràthail,
'S dean eiseamplair leanail,
  Chum t' anam a' shàbhal'.

---

## URNAIGH.

O! THIGHEARN' is a Dhia na glòir,
  An t-Ard-Righ mòr os-ceann gach sluaigh,
Cia dàna ni air t' ainm ro mhòr
  Le bilibh neò-ghlan bhi 'ga luaidh!

Na h-aingle 's airde rinneadh leat,
  Cia lag an neart; 's cia dall an iùl!
Cia aineolach air t-oibre mòr!
  'S cia goirid air do ghlòir an cliù!

Am beachd do shùilean fiorghlan féin,
  Cha 'n 'eil na reullta 's airde glan:
'S cha 'n 'eil na h-aingle 's naomha 'n glòir,
  'An làthair do Mhòrachdsa gun smăl.

Ach O an dean thu t' isleach' féin,
  A dh'éisdeachd cnuimhe ann san ùir!
Fo' stòl do chos a' gabhail tàmh,
  'S nach faic ach sgàile beag do d' ghnùis.

Na lasadh t' fhearg O Dha nan dùl,
  Am feadh a dheanam ùrnaigh riut:
'S mo pheacadh aidicheam le nàir,
  'S an truailleachd ghràineil anns 'na thuit.

Mo chiont tha mar na sléibhte mòr;
  Is leòn iad mi le iomadh lot:
Ta manam bochd le n' cudthrom brùit,
  'S o m' shùilibh' 'fàsg 'nan dèura goirt.

An comas dut a Dhia nam feart,
  Mo shaor' gun cheartas chur air cùl!
'S mu shaorar le do thròcair mì
  M' bheil neach san t-saogh'l a dhìteas tù!

Nach éigin dut mo sgrios gu bràth,
  Mur àicheadh thu do cheartas geur!
Le m' chionta oillteil, 's gann a dh' fhàg
  Mi iochd, no gràs, a' d' roghainn féin.

Gach uile mhallachd ata sgrìobht
  A't' fhacal fior le bagra' teann,
O Thighearn thoill mi aig do làimh,
  Gum biodh iad càrnaicht' air mo cheann.

Ge d' fhàs na nèamhan dubh le gruaim,
  'S mo bhual' le tairneanaich do neart
Ge d' thilg thu mi gu ifrinn shìos,
  Gu sìorruidh aidicheam do cheart.

Gidheadh am feud an lasair threun
  A sgoilteas as a chéil an tuil;
Drùghadh orm troi' ùmhlachd Chrìosd,
  'S mi 'gabhail dìon a steach fo' fhuil?

An fhuil a dhiol do cheartas teann.
  'S a dhoirteadh air a chrann gu làr,
'S ann aisd' tha m' earbsa, O mo Rìgh!
  Nach dìt thu m'anam air a sgàth.

Dean m' ionnlad glan, O Dhia na sìth!
  'S an tobar ìoc-shlaint 'bhrùchd a thaobh:
A bheir dhomh beatha as a bhàs,
  'S o m' thruaillidheachd a ni mi saor.

Daingnich mo chreideamh ann 'na bhàs,
  Is beothaich gràdh am chridhe stigh,
Is neartaich mi chum ùmhlach dha,
  'An uil' aitheanta naomh a lagh.

O dean mi phlanndach' ann an Crìosd!
  'S mo chrìonach bristidh mach le blàth;

Is bi'dh gach subhailc 's naomha gleus,
  Mar mheas a' lùb mo gheug gu làr.

Gach inbhe 'n cuir thu mi san t-saogh'l
  Dean daonnan toilicht' mi le m' staid ;
Ma's bochd, no beartach, tinn, no slàn,
  Do thoil gu bràth biodh deant air fad.

O ! 's gràsmhor Dia 'nuair bheir e feuch !
  *'S gu beachd tha* DHIULTADH *làn de* GHRADH ;
*'S fior-bheannachd ann an atharach dreach ;*
  *Gach* CROIS *a's* CREACH *a thig o làimh.*

O buidheachas do Dhia nan gràs
  Chuir thugam slànaighear nam buadh ;
Eirig mo shaorsa chì 'na bhàs ;
  'S an luach a phàidh air m' anam truagh.

'S e féin a chlaon a dhruim fo 'n chuail ;
  Chum m'anam dhìreadh suas gu Dia !
Chosg gach tiodhlac th' agam uaith,
  Geur chràdh a's osna chruaidh d'a chliabh.

Mo smuaintean talmhaidh tog gu nèamh,
  Is thoir dhomh earlais air do ghràdh,
A dh' fhògras m' eagal uile uam,
  'S a shaoras mi o uamhunn bàis.

'N sin atadh tonnan borb a' chuain,
  Is beuchdadh torann chruaidh nan speur ;
Thigeadh crith-thalmhuinn gort, a's plàigh,
  Bhios 'roinn a' bhàis gach taodh a théid.

Bi thus' a'd' Dhia do m'anam féin,
  'S bi'dh iad gu léir dhomh 'n càirdeas gràidh ;
Cha loisg an tein' gun òrdugh uat,
  Cha sluig an cuan, 's cha sgrios a phlàigh ;

Am feadh bhios cumhachd ann a d' làimh,
  Bidh mise sàbhailt' o gach olc :
'S cha 'n eagal leam gu 'm bi mi 'n dìth,
  Gu sìorruidh no gu 'm fàs thu bochd.

Mo dhùrachd, m' eagal, 's m' uile mhiann,
A' m' Dhia tha còmh'lachadh gu léir;
Oir nèamh, a's talamh, 's ifrinn shìos,
A ta iad do mo Rìghs' a' géill'.

CRÌOCH.

PRINTED BY NEILL AND COMPANY, EDINBURGH.

